# AN

# CATH SPIORADAIL:

## AIR A THIONNDADH

GU

# GAIDHLIG,

LE EOGHAN MAC EACHAINN.

---

*'S ... na chogadh beatha mhic-an-duine air talamh.*
—Job. vii. 1.

---

PEIRT:

CLO-BHUAILTE LE MORISONS.

1835.

# INNSE-SGEOIL.

'S ionann an leabhar so agus sgàthan anns a' faicear caithe-beatha naomh air a cur a mach na riochd dealbhach fhein mar tha i anns an t-soisgeul. Tha an leabhar so a' fiachuinn ann a' seòl sònraichte mar is còir dhuinn sinn fhein umhlachadh agus a chlaoidh. Tha e gar cur air rathad dìreach agus cinnteach anns am faod sinn gluasad gu rioghachd fhlathanais air ceuman na naomhachd a's àirde. Ma shaoileas daoine saoghalta, a tha bàite ann an ùprait san caonnaig na beatha so, gu bheil an naomhachd a tha leabhar so a' cur mu 'n coinneamh mua's àrd agus duilich air an son, thugadh iad fonear nach e an rathad do fhlathanas a dhianamh doirbh ach rèidh dhaibh a bha am beachd an ughdaire. B' àill leis suim agus brìgh an t-soisgeil a thional gu beagan bhriathran, agus a sheagh uil' a chur a mach fo cheithir chomhairlean; anns a' faic sinn mar a ghluaiseas sinn air gach ceum do 'n t-slighe do fhlathanas; mar a sheachnas sinn foill ar naimhdean spioradail; mar a chlaoidheas sinn ar n-ana-miannan; is mar a bheir sinn a mach subhailcean. An aon fhacal, tha an leabhar so a' soilleireachadh 'sa fiachuinn mar a

chleachdar 'sa chuirear an gniomh uile chomhairlean an t-soisgeil.

Tha soisgeul ag iarraidh oirnn sinn fhein aicheadh: tha leabhar so a' fiachuinn nan dòighean air an d' thèid so a dhianamh. Tha soisgeul ag iarraidh oirnn dòchas làidir a chur ann an Dia: tha an leabhar so ag innse mar a nitear so. Tha soisgeul a' cur mu 'r coinneamh feum math a thoirt as na tàlantan a fhuair sinn; tha an leabhar so a' soilleireachadh nan tàlantan sin, 'sa fiachuinn mar a chuirear gu dea-fheum iad. Tha soisgeul a' cur dleasnas na h-urnaigh mar fhiachaibh oirnn: tha an leabhar so am mìneachadh na h-urnaigh, is mar is còir a cleachdadh. Mar sin chithear anns an leabhar so suim agus brìgh an t-soisgeil gu h-iomlan mar gu 'm b 'ann ann a'sgàthan.

Air an aobhar sin an neach air a bheil a mhiann dìreadh gu mullach na coimhlionachd a's àirde leanadh e na comhairlean a tha air an cur a mach anns an leabhar so.

'S iad na buadhan so, maille ri ioma buaidh àghor eile, a dh' fhaodainn ainmeachadh na 'm biodh e riatanach, a thug air Naomh Frannsi Sales, duine cho mòr naombachd 'sa dh' èirich anns na linnte deireannach so, an leabhar so

ghiùlan na phòca tuilleadh agus fichead bliadhna a' leughadh roinn dheth a h-uile latha. 'Si chairt-iuil an t-ainm bh' aig'air; agus b'i a chomhairle do'n h-uil' h-aon a thigeadh gu ionnsuidh mu gnothach cudtromach 'sa bith spioradail gu 'n leughadh e a leabhar so. Agus ged tha an leabhar ud eile dha 'n ainm leanmhuinn Chriosta, ag iarraidh mar tha fear so, an t-anam a shnaim ri Dia, s' ann do 'n leabhar so a thug Naomh Frannsi an urrum. Agus 'se reuson bh' aig air sin gu robh an leabhar so am fiachuinn mar a chuirte an gniomh na comhlairlean a bha e toirt seachad, rud nach robh a' fear eile dianamh, ge do bha e làn do sheòlaichean matha. 'Se crannchar an leabhair so, mar ioma leabhar math eile, gu bheileas ga chàradh air mòran ughdairean. A brìgh coltais, 'se Don Jan de Castanisa, Benedigeach Spaineach, a chuir a chiad pheann air. Ach 'se Don Laurans Sgubuli Eadaildeach a chuir an lamh mu dheireadh ris.

Tha e nis air a thionndadh gu Gaidhlig. Agus gu Gaidhlig cuideachd ris na ghabhadh rud-eiginn saothrach, gus a fàgail rèidh soilleir dealbhach, saor o fhaclan Beurla, agus o Ghaidhlig leathan thuathach.

# AN

# CATH SPIORADAIL.

*Cha d'thèid neach a chrùnadh ach esan a ghleachdas ceart.*—2 Tim. 11.

## A' CHIAD CHAIBIDEAL.

*Coimhlionachd chriostail air a mìneachadh. Gun saothair cha toirear a mach i. Na ceithir miadhoinean a tha riatanach gu comhlionachd a chosnadh.*

Ma 's àill leat, o ainim chriostail, ruighinn air a' cheum a's àirde do choimhlionachd an t-soisgeil, agus thu fhein a shnaim ri Dia cho teann, is gur ionann spiorad dhutsa agus dhasan, cha 'n fhuilear dhut, gus an gnothach so, a's uaisle a thèid a luaidh no smaoineachadh, a dhol leat, gu 'm biodh fios agad an toiseach air brìgh agus feartan caithe-beathe spioradail.

Saoilidh cuid a dh' fheadhainn, 'siad a' toirt breth o leth-amach, gur i brìgh na naomhachd, a bith dianamh breitheanas-aithrich, a' caitheamh lèinte-gaoisid, gan claoidh fhein, a' cur ri caithris ri traisg, is ri ciosnachadh am pearsa fhein.

Tha mòran an dùil, agus gu h-àraid na boirionnaich, gu bheil iad buileach diadhaidh, ma ni iad urnaighean fada beoil, ma dh' èisdeas iad

mòran aifrionnan, ma fhreasdaileas iad do 'n ofig naoimh air fad, ma chaitheas iad grathunn math ùine anns an eaglais, is ma thèid iad an caramh cuirp an Tighearna gu tric.

Feadhain eile, gun seachnadh air cuid dhiusan a liubhar iad fhein do Dhia ann an taighean-cràbhaidh, a' dianamh dheth gur i brìgh na coimhlionachd chriostail, freasdal air a' chosh-eirm, dèidh air uaigneachd, cumail gu matha riaghailtean an taighe. Mar sin, tha cuid a saoil-sinn na naomhachd ann an aon rud, cuid ann an rud eile. Ach is cinnteach an gnothach gu bheil iad uil' air am mealladh. Oir, mar nach 'eil ann gniomhan na leth-amach ach miadhoinean gu rui-ghinn air fior naomhachd is fior choimhlionachd, air-neo toradh na fior dhiadhachd, cha 'n fhaod-ar a cl tuinn gu bheil fior choimhlionachd no fior dhiadhachd ri fhaotuinn na h-aon do na cle-achduinnean sin. Gu deimhinn is miadhoinean cumhachdach iad gu ruighinn air fior choim-lionachd agus air fior naomhachd: agus nuair a thèid an cleachdadh ann a' seòl ceart, tha brìgh mhòr unnta gus ar nàdar a rian, a tha daonnan gràineach air a' mhath, is tìtheach air an olc, gu buaidh a thoirt air ar namhaid spioradail, agus a ribeichean a sheachnadh, gus an cuideachadh sin fhaotuinn o Athair na tròcaire, a tha-riatanach do na daoine matha, gu h-àraid an fheadhainn a tha tòiseachadh.

Ann an daoine matha is toradh prìseil na gniomhan so a tha tighinn o árd shubhailcean. Oir is abhuist a leithid sin do fheadhainn an colunn fhein a chlaoidh, mar pheanas airson nam peacannan anns na thuit iad, no mar bharrachd umhlachd agus striochdaidh dha cruthadair:— iarraidh iad gu diomhaireachd is gu tosdachd mar dhion o bhruaillean saoghalta, is mar dhìdean an

an aghaidh a' pheacaidh a's lagha, agus gus gu 'm bi an comhra mhàin ri Dia agus ri ainglibh. An ùine tha iad a' buileachadh ann an gniomhan cràbhaidh agus ann a' seirbheis Dè: tha iad ri urnaigh, agus a' smaoineachadh air beatha is bàs an Slànair, cha 'n ann mar chulaidh ioghnaidh, no gu toileachadh dhaibh fhein, ach gus am barrachd eòlais fhaighinn air mòr mhathas Dè, agus air miad am mi-thàingealachd fhein: gu tuille glòir a thoirt do Dhia, agus am barrachd fuath dhaibh fhein: gus gu lean iad an Tighearna, an tog iad a' chrois na dhèigh, agus gu 'n aicheadh iad an toil fhein: gus gu 'n glac iad na sàcramaidean mar leasachadh air glòir Dè, is mar chulaidh fhasdaidh orra fhein ris nas mua, is mar bharrachd dion o chumhachdan shàtain.

Ach cha 'n ionann cor dhaibhse a shuidhich an naomhachd ann an oibrichean na leth-amach, rud a tha tionndadh gu tric gu 'n aimhleas siorruidh, is gus nas mua dholaidh dhaibh na peacannan follaiseach; cha 'n e gu bheil na gniomhan sin olc unnta fhein, ach 'se an cron brìgh na naomhachd a chur unnta. Oir tha iad cho fad an geall orra, is nach 'eil faire 'sa bith aca air gluasadan diomhair an cridhe fhein, ach a toirt làn chead dha, is ga fhàgail faoin fosgailte ga smaointean truaillidh fhein, agus do cheilg an deomhain.— An sin nuair a chi am buaireadair an seachran, cha 'n fhoghainn leis an sparradh air adhart nan iomrall nas fhaide, ach lionaidh e an inntinn le smaointean uaibhreach: bheir e orra a chreidsinn gu bheil iad a nis a' blasad air sòlas fhlathanais, air toil-inntinn nan aigeal, agus a' faicinn Dè aghaidh ri aghaidh. Cha 'n 'eil eisiomail aig a' mhealltair air dol nas fhaide, agus ann 'an urnaigh an chridhe smaointean àrda neonach àilleasach a chur nan ceann, los gu 'n

diochuimhnich iad an saoghal, is gach ni air uachdar, agus gu 'n saoil iad gu 'n deach iad suas gu neomh, is gu 'n d' ràinig iad an treas flathanas.

Ach am beachd a's laga ghabhar air an giùlan chitear am mearachd; agus an uidhe mhòr tha eadar iadsan agus a' choimlionachd air a bheil sinn a nis an tòir. Oir anns a h-uile ni is math leo a bhith fos cionn feadhnach eile; cha 'n 'eil eòlas aca air riau 'sa bith, ach an combairle fhein, no riaghailt eile, ach an beachd fhein, no iùl ach an toil fhein: ach ge dall iad gan taobh fhein, is gle gheur-shuileach iad ann an gnothaichean feadhnach eile, deas daonnan gu 'n giomhan fhaicinn. Ach air laimh eile faigh ach an cron a's lagha do'n naomhachd a tha iad a' saoilsinn aca fein, agus mu bheil iad anabarrach beadarrach, iarr orra rionn air bith do 'n chràbhadh a tha iad a' cleachdadh a leigeil dhiu, agus cha bhith cuibheas air am furban is air an antlachd.

Ma leigeas Dia fein, gus an sùilean fhosgladh, agus slighe na fior choimhlionachd fhiachuinn dhaibh, croisean, easlaintean, no geurleanmhuinn na rathad (nichean a tha am fiachuinn aigne a sheirbheisich, agus nach tachair a chaoidh ach le aonta agus le thoil) bristidh an àrdan a mach air ball, a toirt teisteanas mar sin air truailleachd an cridhe. Anns gach ni a thig nan rathad anns 'sa bheatha-sa, biodh e math no olc, cha 'n aithne dhaibh lùbadh do thoil Dè; cha mhua tha còlas aca air striochdadh ga chumhachd mhòir; no gèilleadh ga treitheanas, a tha cho ceart 'sa tha e diomhair is do-rannsaichte; no iad fhein umhlachadh an làthair gach duine, coltach ri Iosa Criosta chaidh a cheusadh; no gaol a thoirt ga 'n naimhdean, mar ionnramaidean an lamhan iochdar Dè gus an claoidh, agus an cur air adbart gu

tuille naomhachd anns a' beatha so,'san toirt gu fia thanas an dèigh so. 'S ann an so tha am mòr chun nart a bhith càilte. Oir, ag amharc orra fhein is air an dianadas, neo lochach ann an seol, ataidh iad suas le pròis, saolidh iad gu bheil iad gle theann air Dia, dèigh sin is ro-dheas iad gus an t ath-arrach a dhìteadh. Seadh, air uairibh tha an àrdan gan dalladh cho mòr, is nach dian nas lagha na miarailte do ghràsan Dè an tionndadh gu staid cheirt.

O so tha e tachairt, gur fhasa na rag-pheacaich a tharruing gu dea-staid, na iadse a cheil orra fhein an cridhe fo chleòc no naomhachd. O so tha e rèidh dhut ri thuigsinn, nach 'eil diadhachd ri fhaotuinn na h-aon 'sa bith do na a gniomhan a dh' ainmich mi. Ach 's ann an so gheobhar a' brìgh, ann an eòlas air mòralachd Dè agus a mhathais, maille ri lèirsinn air ar laigse fhein, agus air ar claonadh gu olc; ann an toirt gaoil do Dia agus fuath dhuinn fhein; ann ar lùbadth fhein sios, cha'n ann a mhàin an làthair Dè, ach as a lethse ann an làthair gach duine; ann a' cur cùl gu buileach ri'r toil fhein, 'sa dianamh toil Dè; agus gus an gnothach a chrùnadh, ann an dianamh a h-uile ni mar leasachadh air glòir ar cruthadair, gun iarraidh air ni ach a thoileachadh, gun aobhar 'sa bith eil', ach gu 'm bu chòir do 'n h-uile creutair a mealtumn agus a sheirbheiseachadh.

So agad lagh a' ghràidh a sgriobh a' Spiorad Naomh air cridheachan nan daoine taghte. Sin mar tha an t-aicheadh ud oirnn fhein, a tha ar Slànair ag earal oirnn cho teann anns an t-soisgeul ri chleachdadh; so an ni a tha fàgail a chuing cho mìn agus eallach cho aotrom. Ann an aon fhocal, 's ann an so a tha blagh na h-umhlachd sin, a tha ar maighistir naomh ag earal

oirnn le bhriathran maraon is le dhianadas. Air an aobhar sin, o 'n a tha thu strì ris a' choimhlionachd a's àirde thoirt a mach, feuma' tu cogadh ad aghaidh fhein gun lasachadh, agus a h-uile h-ionnsuidh a thoirt air gach droch cleachdadh a tha fuighte riut a chlaoidh. Ime sin cha 'n fhuilear dhut dianamh deas airson na combra'g le bhith làn misnich is cruadail; oir neach cha d'thèid a chrùnadh, ach esan a ghleacas gu cruadalach.

Ach cuimhnich, mar nach 'eil cogadh ann a's cruaidhe spàirn na 'so, (oir 's ionann a' neart air gach taobh, an fheoil agus an spiorad) 's amhuil sin nach 'eil buaidh ann a's taitniche do Dhia agus a's urramaiche do 'n neach a bheir a mach i: oir neach sa bith a tha cho misneachail is gu faigh e lamh-an-uachdar air ana-miannan fhein, is gu 'n d' thoir e buaidh air a leannanan peacaidh anns na gluasadan a's lagha, tha e a' dianamh gniomh a's fiachaile an làthair Dé, na gun sin, ge do reubadh e fheoil fhein le sgiùrsadh, no ge do dhianadh e tuille traisg na rinn na h-aithriche naomh o shean san fhàsach, no ge do thionndadh e mòran pheacach.

Tha e cinnteach, ma sheallas sinn air gnothaichean unnta fhein, gur mòr is taitniche leis an Ard-righ anam a thionndadh o'staid a' pheacaidh, na ged chlaoidhte leannan peacaidh; ach an dèigh sin' uile, bu chòir do 'n h-uil' h-aon teannadh ris a' ghnothach sin a thatar a'cur mu choinneamh 'sa cheart àm. A nis an gnothach a tha Dia a' cur mu'r coinneamh ro'n h-uile ni, 'se tòiseachadh ga rìreamh air strian a chur ri'r n-ana-miannan, agus se sin dleasnas a's áraidh dhuinn a dhianamh, na seirbheis bu mua agus sinn fo chuibhrichean ar peacannan.

A' tuigsinn mar so nàdar na coimhlionachd

chriostail, agus a' faicinn gur h-ann le cogadh làidir ad aghaidh fein bheir thu mach i, tòisich leis na ceithir nichean so ghabhail fos laimh, mar airm nach gabh seachnadh gu buaidh a chosnadh anns 'sa chath. 'Siad na h-airm sin, neo-earbsa asad fhein, earbsa a Dia, dea-fheum a thoirt a buadhan do chuirp, agus dleasnas na h-urnaigh a chleachdadh. Na nichean so, le gràsan Dé, cuiridh sinn a mach gu soilleir is gu h-athghoirid anns na caibideil so a leanas.

## II. CAIB.

### *Air neo-earbsa as sinn fhein.*

Tha neo-earbsa as sinn fhein cho ro-riatanach anns 'sa chath spioradail, is nach ruig sinn a leas dùil a bith againn gu faigh sinn lamh-an-uachdar air na giomhan a's lagha as aonais na subhailce so, agus is lagha nasin a choisneas sinn làn bhuaidh. Bu chòir do 'n fhìrinn so a bhith sgriobhte air-ar cridheachan: oir ged nach 'eil unnainn ach neoni as sinn fhein, cha 'n 'eil sinn ach mua 's deas gu uaill a chur as ar càileachdan, a' smaoineachadh gun reuson gur rud-eiginn sinn fhein. 'S ann o choirbte ar nàdair a tha 'n giomh so tighinn. Ach mar is doimhne dhrùigh e oirnn, 's ann is dorra fhaighinn a mach. Ach tha Dia, air nach 'eil ni falach, a' coimhead air le sgreatachd. A thaobh is gur i thoil, gu'n d'thuigemid againn fhein, nach 'eil subhailc againn no gràsan nach ann uaithe fhein a tha iad a'sruthadh, agus nach urruinn duinn aon smaoineachadh ceart a bhith againn as aonais.

Ach ged is gibht a flathanas neo-earbsa as sinn fhein is as ar neart fhein, a tha Dia a' toirt seachad do 'n fheadhainn a's toil leis, air uairibh

le gluasadan a ghràs, air uairibh le trom anshocair, no le buairidhean do-channsaichteach gann, no le dòighean eile do-lèirsinneach dhuinne. An dèigh sin 's àill leis gu'n rachamaid gu 'r dùbhlan ga toirt a mach, rud a ni sinn ma chleachdas sinn le gràsan Dè na ceithir mhiadhoinean tha mi dol a dh' ainmeachadh.

A chiad mhiadhoin gu'n gabhamaid sàr bheachd air ar laigse fhein, gu 'n tuigemid gur neoni sinn, agus nach urruinn sinn a thaobh ar neoneachd a' math a's lagha dhianamh, no an ceum a 's lagha thoirt gu flathanas gun a chomhnadh.

An ath miadhoin gu 'n iarramaid air Dea le mòran umhlachd agus dùrachd gu 'n d' thugadh e dhuinn an t-subhailc fheumail so: oir 's ann uaithe a dh' fheumas i tighinn.

Tòisichmid mata le gabhail ris nach 'eil i againn agus nach 'eil e na'r comas a toirt a mach am feasda le'r neart fhein. Agus an sin tilgemid sinn fhein aig casaibh an Tighearna, is guidhemid air gu tric gu 'n d' thugadh e dhuinn ar n-iarratas, agus biodh dòchas làidir againn gu faigh sinn e: ma ses gu feith sinn gu faighidneach ri toradh ar urnaigh, a leanail oirre cho fad agus is math leis an Ti a's àirde.

An treas miadhoin 'se gu 'n ionnsaichmid uidh air n-uidh a bhith neo-earbsach as sinn fhein, a' gabhail eagail a ceilg ar n-inntinn fhein, ar togradh làidir gus am peacadh, lionarachd na naimhdean gàbhaidh a tha mu chuairt duinn, a tha dol fada fairis oirnn an innleachd an eòlas 'sa neart, is tha comasach air iad fein a thionndadh an riochd aingle soluis, agus a tha daonnan a' caitheamh foill oirnn nar slighe do fhlathanas.

'Se an ceathramh miadhoin, nuair a thuiteas sinn ann coire air bith, gu 'n smaoinich sinn oirnn fhein, fiach a' faic sinn cho lag 'sa tha

sinn: oir cha 'n 'eil Dia a' leigeil dhuinn tuiteam uair air bith, ach gus am barrachd soilleireachadh a thoirt duinn oirnn fhein, fiach an dianamaid diù dhinn fhein mar chreutairean suarach, agus gu'n iarramaid o'r cridhe gu n d'thugadh feadhainn eile tàir dhuinn, gun so cha ruig sinn a leas dùil a bhith againn gun coisinn sinn neoearbsa as sinn fhein; oir 'sann air an umhlachd 'sair barail bheag oirnn fhein a tha stèidh na subhailce so.

Gu cinnteach, ma tha neach air bith an geall air tighinn teann air an fhìrinn shiornruidh, agus air fuaran an t-soluis, cha'n fhuilear dha a bhith lan eòlach air fhein; agus gun cheum nan uaibhreach a leanail, nach 'eil a' faighinn fiosrachadh air bith ach na bheir am peacannan dhaibh, is nach tòisich air fosgladh an sùilean gus an tuit iad ann am peacadh gràineil air chor-eiginn gun fhaireachduinn dhaibh. Rud a tha tachairt le òrdugh Dè, gus gu faic iad an laigse fhein, agus gu'n ionnsaich iad air an cosg gun earbsa a chur as an neart fhein. Ach cha tric le Dia leigheas cho goirt fhiachuinn dha 'n dànadas, ach nuair a dh' fhairtlicheas miadhoinean a's caoine air.

An aon fhacal tha e leigeil le feadhainn tuiteam ann am peacannan beaga no mòra air rèir an àrdain. Agus na 'm biodh duine air bith ri fhaotuinn cho saor o n pheacadh so, 'sa bha an òigh bheannaichte Moire, faoda' mi chantuinn le fìrinn nach tuiteadh e idir. Air an a aobhar sin nuair a thuiteas tu ann an coire, gabh san uair beachd air do laigse fhein, a'guidh air an Tighearna, gu'n d'thugadh e dhut soilleireachadh, fiach am faic thu thu fhein mar tha thu na làthairse, air chor is nach cuir thu earbsa as do neart fhein tuille; air chaochla' dòigh tuitidh tu anns na peacannan ciadna rithist, agus theagamh

ann am peacannain a's mua, a dhìteas t' annam gu bàs siorruidh.

## III. CAIB.

*Air earbsa ann an Dia.*

GED tha neo-earbsa as sinn fhein tur riatanach anns a' chath spioradail mar a chaidh fhiachuinn, an dèigh sin mar 'eil taic 'sa bith eil' againn cuirear air theicheadh sinn gu luath, is ceannsaichear sinn leis an namhaid, spuillear is creachar sinn. Air an aobhar sin tha dòchas làidir ri chur ann an Dia, ughdair a h-uile mathais, agus an aon Ti a bheir buaidh dhuinn. Oir mar is gnothach cinnteach gur neoni sinn fhein, is fheudar gu'n tuit sinn ann a' sgiorraichibh gu tric agus gu gàbhaidh, agus innsidh reuson fhein dhuinn nach 'eil earbsa ri chur as ar neart fhein. Ach ma tha ar laigse fhein mu choinneamh ar sùl, coisnidh sinn le comhnadh Dè buadhan comharraichte air an namhaid; a thaobh is nach 'eil nì a 's fhaide thèid gu comhnadh fhlathanais fhaotuinn, na dòchas làidir ann an Dia. Ceithir miadhoinean tha againn gus an an t-subhailc àluinn so chosnadh.

A' chiad mhiadhoin 'se gu 'n iarr sinn i le mòran umhlachd. An ath mhiadhoin, 'se gu smaoinich sinn gu tric air mòr chumhachd agus mòr ghliocas na Tì a 's àirde, ga bheil mathas gun aireamh, is gaol do 'n fheadhainn a ni sheirbheis, gu fhreasdal orra anns gach àm, is anns gach ni a tha feumail dhaibh gu leas an anma, is gu làn bhuaidh a thoirt orra fhein.

An rud a tha e sireadh orra, 'se ruith ga ionnsuidh le dòchas làidir. Agus ciod is iomchuidh na sin? An urruinn am buachaille caomh sin, a thug corr is tri bliadhn' eug thar fhichead

s dèigh na caora sheachranaich feadh raithde
oirbhe driseach, gun lasachadh, is le saothair
chosg dha am boinne mu dheireadh dheth fhuil?
Am b' urruinn, tha mi ag radh, am buachaille
nath so, 'se faicinn na caorrach so a chailleadh,
' tilleadh a rithist ga ionnsuidh, ann am beachd
bhith fo iùl gu bràch tuille, agus a' cur roimpe
e aigne dìreach, ge lag, a leantail, gun sealltuinn
irre le bàigh, èisdeachd ri guth, 'sa giùlan gu
hreud air a ghuaillibh. Gu cinnteach is mòr
n toileachadh leis gu 'm biodh i rithist an cunn-
as a chaorach, is gairmidh e na h-aingle mar-
is gu èibhneas airson sin.

Ma dh' iarr e cho dichiallach am bonn airgid
chaidh a chall (mar shàmhla air a' pheacach,
ir rèir an t-soisgeil) ma thionndaidh e gach ni
u fhaotuinn, ann urruinn e iadsa dhiùlt a tha
uith a dh' ionnsuidh am buachaille, agus a' til-
eadh gus an treud. Am faod leannan ar n-an-
na, a tha geall air seilbh a gabhail 'nar chride,
s fada an geall air e fhein a thoirt duinn, agus a
hathas a bhuileachadh oirnn; am faod, tha mi
adh, 'se faighinn an doruis fosgailte, 'sa cluinn-
inn ar glaodh a' sireadh sòlas a chuideachda,
un chluais a thoirt gar n-achanaich.

An treas miadhoin gu ruighinn air an dòchas
hallain so, 'se smaoineachadh gu tric air an
griobhtur naomh; tha briathran na fìrine so
ar dianamh cinnteach ann am mìl' àite, nach d'
hèid neach air bith a chuireas a dhòchas ann an
Dia a nàrachadh.

An ceathramh miadhoin gu ruighinn air neo-
arbsa as sinn fhein is earbsa a Dia 'se so, nuair
bhios gnothach math 'sa bith againn ri dhian-
mh, no leannan peacaidh ri smachdachadh, gu 'n
abh sinn beachd, mu teann sinn ri gniomh, air
r laigse fhein air an dàrna taobh, agus air an

taobh eile, gu 'n seall sinn air cumhachd gliocas agus mathas mòr Dè, is mar sin eadar eagal as sinn fhein agus dòchas a Dia stiùramaĩd ar cùrsa ro na càsan a's teinne agus is cruadalaiche. Leis na h-airm sin mar-ri h-urnaigh, mar thèid innse an dèigh so, neartaichear sinn gus na gnothaichean a's mua a chur an gnìomh, agus na buadhan a 's ainmeile chosnadh.

Ach mur lean sinn an dòigh so, air a threasad ge saoil sinn ar n-earbsa a Dia, bios sinn mar is trice air ar mealladh, a thaobh is gu bheil mac-an-duine cho ladarna dhe fhein, is gu'n goid gun fhios da roinn dhe dhànadas as fhein am miasg an dòchais a tha e saoilsinn a bhith aig' a Dia, is na neo-earbsa a tha e sàmhlachadh a bhith aig' as fhein. Leis a sin gus gach dànadas a dhruideadh a mach gu h-iomlan, is gus a h-uile gnothach a naomhachadh leis an dà shubhailc so, a tha an aghaidh a ghiomhsa, feumar an toiseach sealltuinn air ar laigse fhein, agus an sin, air cumhachd Dè, is mar sin tha an dà smaoineachadh so ri dol ro 'r n-uile dhianadas.

## IV. CAIB.

*Mar a gheolh sinn a mach co dhiu tha, no nach 'eil ar neo-earbsa as sinn fein is ar n-earbsa a Dia fìrinneach.*

Saoilidh an duine dàna gu bheil e neo-earbsach as fhein is arbsach a Dia, ach cha 'n 'eil ni a's fhearr a dh' fhiachas a mearachd, na nuair a dh' èireas dha tuiteam ann an coire air bith; oir ma thèid e gu mighean no antlachd, ma bheir e cèill subhailcean a chosnadh, is comharradh soilleir sin gur ann as fhein a bha earbsa, is nach ann a Dia, is mar a's mua tha antlachd 'sa mhi-earbsa, 's ann is mua tha an comhdach air a chionta.

Nuair a thuiteas esan a tha tur neo-earbsach is fein is earbsach a Dia ann an coire, cha 'n 'eil oghnadh 'sa bith air arson sud a thachairt dha, s cha mhua thèid e gu mulad is bruaillean air a shon: mar is còir dha tha e a' cur na coire air a laigse fhein, is air laghad a dhòchais ann Dia. Mar sin tha e 'g ionnsachadh nas lagha dh' earbsa a chur as fhein, agus a dhòchas uile a eigeil air comhnadh na Tì a's àirde. Tha gràin aige fos cionn gach ni air a' pheacadh anns na thuit e; tha an giomh no leannan peacaidh a thug as an rathad e a' cur oillt air; tha fior aithreachas air airson a mhaslaidh a fhuair Dia: ach tha 'm bròn so daonnan sìtheil, ann 'a rathad is nach tilg e as iùl e, is nach bac e dha a naimhdean a leanail gu lèirsgrios.

Tha mi fada an geall gu 'n rachadh na comhairlean so a leanail le ioma h-aon, a tha gabhail orra fhein a bhith sàr-dhiadhaidh, ach a dh' aindoin sin nach luaithe thuiteas ann an coire air bith, na dh' èireas iad ann am buaireadh cho mòr, is s gu 'n ruith iad gun dàil gu 'n athair iuil, gun gnothach 'sa bith eile, ach gu teas an àrdain a mhùchadh: ge do 'se am beachd a thigeadh dhaibh a bhith aca anns chùis so, an anam a ghlanadh o smal a' pheacaidh le sàcramaid an aithreachais, agus iad fhein a neartachadh le corp an Tigheana mu'n tuit iad tuilleadh.

## V. CAIB.

*Cha 'n 'eil laigse inntinn, mar tha mòran an dùil, na subhailc.*

'S tric a tha am mearachd so cuideachd an cois cràbhaidh, 'se sin a bith toirt ainm subhailce do 'n eagal is do 'n imcheist sin a tha lòrg a' pheacaidh. Oir ged tha rud-eigin do dh' aithreachas an cois

a champair so, 'sann o phròis is o dhànadas dall as ar neart fhein a tha e tighinn. 'Sa tighinn mar so, ma dh' èireas do'n fhear a bha sealltuinn air fhein fada air adhart ann a' subhailcean, is a tha dianamh tuille 'sa chòir do neopris do bhuaireadh, gu 'n tuig e air a chosg, gu bheil e lag mar fheadhainn eile, cuiridh e mòran ioghnaidh air gu na thuit e, agus a' faicinn gu na mheall a bharail e, tuitidh a chride gu mulad is gu eudòchas.

Cha tachair so gu bràch do 'n anam iriosal, nach 'eil ag earbsa 'as fhein, ach a' cur uile dhòchas a Dia na aonar. Ma thuiteas e an cionta, cha 'n aobhar iongatais sin dha no dorrain, a thaobh is gu beil e faicinn o sholus na fìrinn a tha dianamh iuil dha, gur e an neo-chunbhalachd fhein, agus laigse a nàdair a thug as an rathad e.

## VI. CAIB.

*Tuille chomhairlean ro-fheumail gu ruighinn air neo-earbsa as sinn fhein is earbsa a Dia.*

O 'N is ann o neo-earbsa as sinn fhein is earbsa a Dia a tha ar n-uile neart a' tighinn gu buaidh a thoirt air an namhaid, tha mi faicinn mar fhiachaibh orm tuille seòlaidh a thoirt seachad, mar rud a tha ro-riatanach gus na subhailcean sin a chosnadh.

'Sa chiad dol-amach, biodh gach duine làn fhiosrach, nach urruinn e, leis a h-uile buaidh mhath a fhaodadh a bhith aig' o nàdar, no c ionnsachadh, no o ghràsan, no o làn eòlas ai an sgriobhtur, no o bhith fad linntean do dh'ùine ri seirbheis Dè, toil Dè dhianamh, agus a dhleasnas a choimhlionadh, gun chomhnadh na Tì a's àirde, gach uair a bhios gniomh math aige ri chu an cèill, no buaireadh ri cheannsachadh, no cunnar

·i sheachnadh, no crois ri ghiùlan a leigeas am
'reasdal nar rathad. Air an aobhar sin biodh an
'hìrinn so mu choinneamh a shùl a h-uile latha
ıair agus mionaid, air chor is gu'm bi cuimhn'
ıig' oirre, gus nach bi dhànadas aig' a so suas
ɛarbsa chur as fhein.

Ach gu ruighinn air làn earbsa a Dia, cha 'n
'huilear dhuinn creidsinn gu daingean, gu bheil
ɛsan comasach air ar naimhdean a cheannsach-
ıdh a dh'aon alt air am bi iad; biodh iad lionar,
ıo tearc, làidir, no lag, eòlach no aineolach air
ɔogadh. Leis a sin, ged bhiodh anam bàite ann
ım peacannan, ged bhitheadh e buailte do 'n
ı-uile giomh air a smaoinich thu, ged bhiodh a
haothair gun fheum a seachnadh an uilc 'sa
lianamh a' mhath, ged fhairgheadh e a mhiann
ıir an olc a' fàs nas treasa a h-uile là, an àite dol
ıir adhart ann a' suibhailcean; dèigh sin uile
ha bu chòir dha fàillinneacha' na dhòchas ann
ın Dia, no dol gu droch mhisnich, no a gnoth-
ıiche spioradail a leigeil dheth; an àite sin,
sann bu chòir dha togail air as ùr, agus fàs nas
ruadalaiche na bha e riamh an aghaidh an
ıamhud.

Oir anns an nàdar gleachd so, tha esan an
omhnuidh buadhach a leanas gu misneachail ri
irm, is nach càill a dhòchas ann an Dia, an
Tì nach diùlt gu bràch a chobhair do'n fheadh-
inn a ghleachdas air a thaobh, ged do leigeadh
an lot air uairibh. Lean mata daonnan do
huille, is gur e sin a choisneas dhut buaidh.
Rud eile, am fear a thèid gu dhubhlan ann an
ogadh Dè, agus a chuireas a bhun as, tha leigh-
as deas agus cinnteach aige gu chreuchdan.

## VII. CAIB.

*Gu bheil ar buadhan ri'n rian. Gu bheil an tuigse ri saoradh an toiseach o aineolas is o sheachran.*

Mur 'eil airm 'sa bith eile againn anns 'sa chath spioradail, ach neo-earbsa as sinn fhein, agus earbsa a Dia, thèid ar mealladh; an àite buaidh a chosnadh air ar n-ana-miannan, 's ann a thuiteas sinn gu tric ann a' sgiorraichaibh gàbhaidh gun fhios duinn. Ime sin, cha 'n fhuilear dhuinn dea-fheum a thoirt a buadhan ar n-anma agus ar colainne; an treas miadhoin a chaidh ainmeachadh gu coimhlionachd a chosnadh.— Teannamaid an toiseach ri rian a chuir air an tuigse is air an toil. Cha 'n fhuilear do 'n tuigse a bhith air a saoradh o dhà ghiomh mhòr a tha bichiontas a' streapa' rithe. A h-aon diu sin 'se aineolas, a tha dol eadar i agus an fhìrinn, rud bu chòr dhi a bhith sireadh. Le mòran saothair feumar ceo an aineolais so a sgapadh, a tha dùinte mu chuairt dì; los gu faic i gu soilleir mar is còir dhi h-ana-miannan a spionadh as am bun, agus na subhailcean a tha freagrach a shuidheachadh 'nan àite. Na miadhoinean gu sin a dhianamh 'siad so.

A' chiad mhiadhoin, agus a' miadhoin a's mua blagh, 'si an urnaigh, a dh' iarras solus an Spioraid Naoimh, an Tì nach duilt gu bràch achanaich na feadhnach a tha 'g iarraidh Dè le dùrachd, is a tha an geall air a lagh a chumail, agus a sthriochdas iad fein daonnan do thoil na feadhnach sin a tha fos an cionn.

An ath miadhoin, 'se bhith a' rannsachadh daonnan gu tùrail agus gu beachdail a h-uile nị, gus am math a thearbadh o 'n olc, agus breth a thoirt, cha 'n ann o leth-amach, no o theisteanas ar ceudan corporra, no o bharail an t-saoghail

nheallta, ach o bheachd an Spioraid Naiomh air ' chùis. Mar sin chi sin gu soilleir, gur fìor 'haoineis is faileis na nichean a tha muintir an -saoghail so a' sireadh cho teth is cho dian : gur ruadair mòrchuis is toil-inntinn, nach luaithe thèid seachad no thig briste-cridhe agus mi-ghean nan àite : gu bheil tàir na h-aobhar uaill gus fulangas na cùis aighir ; nach 'eil ni ann s cliuitiche, no thig cho teann air nàdar Dè, a mathanas a thoirt do 'n fheadhainn a bheir àir dhuinn, agus math a dhianamh an aghaidh n uilc : gur e sealltuinn sios air an t-saoghal is rramaiche na bhith na mhaighistir air ; gur e triochdadh do 'n chreutair a's suaraiche airson Dè a's, uaisle na bhith fos cionn righrean is hrionnsachan : gur fhearr eòlas irio-al oirnn 'hein, na faghlum a's àirde : an aon fhacal, gur am fear a chuireas casg air ana-miannan anns a gluasadan a's lagha is toillteannaiche air cliù, a esan a bheir a mach na bailtean a's treasa, a heannsaicheas armailtean, no ni miarailtean, sa thogas na mairbh gu beatha,

## CAIB. VIII.

*Na nichean tha dol eadaruinn is breth cheart a thoirt. Miadhoinean gu sin a leigheas.*

Na nichean a tha dol eadaruinn is breth cheart thoirt air na rudan a dh' ainmich mi is cùisean ile, 'se leum neo-chunbhalach sin leis an tric leinn pèis no fuath a thoirt do rudan cho luath 'sa hig iad mu 'r coinneamh ; agus nuair thèid reu-on aon uair a dhalladh le ceò ar n-ana-miannan, hitear gach ni fo dhreach brèige nach buin dha. ir an aobhar sin neach 'sa bith a tha 'n geall un dol air seachran ann an ceò cho gàbhaidh

agus cho cunnartach, 'se chuid a chride chumail saor o gach seòrsa do dh' ana-miannan.

Nuair a thig ni air bith fo 'r sùilean, 'se gnothach na tuigse a rannsachadh gu socrach, mun leigear leis an toil a ghlacail no dhiùlt, biodh e taitneach, no mi-thaitneach. Oir fhad 'sa bhios an toil saor o bhruaillean nan ana-miannan, cha bhi e duilich dhi an fhìrinn a dhealachadh o 'n bhrèig, an tolc aithneacha' fo chleòc a' mhath, sa math fo sgèimh an uilc. Air an laimh 'eile, cha luaithe a bheir an toil spèis no fuath do rud, na chailleas an tuigse a lèirsinn gu breth cheart a thoirt: a thaobh is gu bheil na faileis bhrèige a tha 'g èiridh o 'n toil gam mealladh, sa toirt orra aontachadh do dh' iomhaighean meallta; is tha an aonta so a sparradh na toil gus am barrachd aimhleis, a toirt gaol na gràin seachad gun chuibhteas, is gun sealtuinn air reuson.

Anns a' bhoile fhuathasach so tha an tuigse a sior dhol air seachran nas fhaide is na fhaide, agus a sior-mhiadachadh do 'n toil coltasan matha no olca.

Is mar so cho tric 'sa dh' èireas dhuinn bristeadh air an riaghailt a thugadh seachad, 'sa tha buileach feumail anns a' chùis so, caillear an dà bhuaidh a 's àillidh tha san anam an ceò seachrain doille agus dorchadais. Is buidh dhaibhsan a bheir ionnsuidh, gun eisiomail r creutair, air fior nàdar gnothaichean a thuigsinn, mun leig iad leo drùghadh air an cridheachan 'sa bheir breth orra o sholus reusoin, agus gu h àraid o 'n t-solus a tha Spiorad Naomh a toir dhuinn, uaithe fhein, no o 'n fheadhainn sin a thug e dhuinn mar chinn-iùill.

Ach thoir an aire gu bheil a' chomhairle so an bichiontas ri leanail le tuille cùraim anns n gnothaichean sin a tha ceart na nàdar fhein, n

unnta sin nach 'eil air an doigh sin; a thaobh a' chunnairt mhòir gu 'm bi sinn air ar mealladh, agus a thaobh an teas agus an tuilg leis an d' thèid an dianamh. Ime sin na rachadh ni air bith a dhianamh le leum no braise; a chionn is gu 'n lian aon fhàillinn a thaobh tìme no àit' an gnothach a milleadh air fad; agus gu 'm faod cuideachd giomhan mòra a bhith anns an dòigh agus anns an rian a gabhair gu rud a dhianamh. Agus is lionor iad a chàill iad fhein, a' cur air adhart na ghnothaichean bu naomha.

## IX. CAIB.

*Miadhoinean eil' a chumas an tuigse o iomrall na breth.*

GIOMH eil' o feumar an tuigse a shaoradh, 'se aobhastal inntinn. Oir ma leigeas sinn ar n-nntinn air faondra, an ruith as dèigh rudan aoine gòrach peacach, cha 'n 'eil e na comas a miadhoinean sin a mheadhrachadh a tha riat-nach gu h-ana-miannan a chlaoidh agus subh-ilcean stèidheil a chosnadh. Air an aobhar in bithemid marbh do gnothaichean saoghalta, s gun toirt dhiu, mur bi iad tur riatanach; seadh, e neo-lochdach unnta fhein: cuiremid strian ri inntinn, is na leigmid leatha ruith air faondra h-uile rathad: bithemid gun mhùthachadh do naointean saoghalta: na tugamaid cluas do aidheachdan; seachnamaid cuideachda na feadh-ach sin a tha daonnan an geall air sgialachdan; allamaid air caochlaichean lionor an t-saoghail ruaigh so le neor-thoirt is mar bruadair.—eadh, ann an gnothaichean spioradail fein dian-lh reuson iùl dhuinn: na h-iarramaid mua 's d, leagamaid ar beachad a mhàin air Chriost' chaidh a cheusadh, siremid eòlas air a beatha

is air a bhàs, agus air an dleasnas a tha e a' cur mu 'r coinneamh. Fos cionn so na siremid ni, agus toilichidh sinn an t-àrd maighistir sin, dha fior dheiscibil iadsan nach iarr dad air, ach an ni a chuidicheas iad gu thoil naomh a chur an gniomh. Gach iarraidh is togra' a thèid fos cionn so is miar do 'n uabhar is do 'n phròis e, is ribe shàtain e.

An fheadhainn a rianas am beatha air an dòigh so bheir iad buaidh air ionnsuidhean na seann narach, a dh' fhiachas, nuair a chi i toil stèidheil dhian anns na daoine cràbhach, ri 'm mealladh le pratan air an tuigse, an geall air bristeadh a stigh air an toil ro 'n dorus so, agus mar sin an dà chumhachd so chur fo smàig.

Gus an gnothach a dhol leis, tha namhaid so a' sèideadh suas an inntinn an àm an urnaigh le pròis, a togail smaointean uaibhreach na 'n cridheachan, gu h-àraid ma 's daoin' iad a tha na nàdar neònach, giar, pròiseil, is fada nan beachd fhein.

'Se am beachd a th' aig' am briagadh le smaointean faoine, is leis an toileachadh a tha na luib is le thoirt orra chreidsinn gu bheil iad an sòla Dè; gu leig iad diochuimhn' air an cridhe fein a chumail glan, sa nàdar fhein a thuigsinn, agus breitheanas-aithrich a chleachdadh; mar sin l miad an àrdain tha iad a' dianamh seòrsa do dhi brèige dhe 'm beachd fhein; a saoilsinn (lei nach abhaist daibh an comhairle a chur ri duin sa bith ach riu fhein) nach 'eil feum aca tuill' ai comhnadh no seòladh o fh... eile.

Is olc millteach so, agus is gann a tha dòigh ai a leigheas; a thaobh is gu bheil uabhar na h-inntinn mòran nas dorra leigheas na àrdan a' chride oir cha luaithe gheobh an inntinn mach pròis a chridhe, na tha rathad air a thoirt air folbh, l

lùbadh sios do dh' uachdrain dhleasnach. Ach air an laimh eile, ma gabhas duine na cheann, is ma chumas e mach gu diorrasach, gur e fhein is glice na na daoine a tha fos a chionn, ciamar a bheirear as a' bheachd sin e? de rathad a th' aig' air a mhearachd fhaicinn? Co am britheamh ga 'n gèill e, fhad 'sa bhios e am barail gur e fhein duine a's glice air an t-saoghal? Ma bhios an tuigse, an aon t-sùil th' aig' an anam gu àrdan a chridhe fhaicinn agus a leigheas, dall, agus làn uabhair, co an leigh a dh' iochdas a creuchdan? Ma thionndas an solus fein gu dorchadas, ma thèid a chairt-iuil air aimhreit, ciod a dh' èireas do 'n chuid eile.

Air an aobhar sin bithemid air ar faicill o olc cho millteach, agus na leigemid leis uair air bith griam a dhianamh air ar n-inntinn, striochdamaid sinn fhein do bheachd an atharraich, gun a bhith ro-fhada nar beachd fhein ann an gnothaichean spioradail.

Thugamaid gaol do 'n bhaoghaltachd is do 'n treidhdhireas sin a bha cho miaghail aig an ostal (I. Cor. iii. 13.) is bheir sinn barrachd air Rìgh Sola fhein ann an gliocas.

## X. CAIB.

*Gniomh na toil, agus am beachd bu chòir a bhith againn o leth-amach is o leth-astigh nar dianadas.*

O 'N na chuir sinn fo rian giomhan na tuigse, bu chòir dhuinn a nis teannadh ris an toil a chur air dea-riaghailt, gus a fàgail tur leagte ri toil Dè, agus saor o h-ana-mhiannan.

Thoir an aire mata, nach fhoghainn duinn an rud a tha taitneach do Dia a shireadh no dianamh, ach cha'n fhuilear dhuinn iarraidh agus a dhianamh, le gluasad nan gràs, agus ann am

beachd a thoileachadh. So far a' bheil an gleachd cruaidh againn an aghaidh ar nàdair, a tha an comhnuidh an geall air e fhein a riarachadh, agus a thoileachhadh; gu h-àraidh ann an gnothaichean spioradail fos cionn gach ni eile gabhaidh e tlac' a chionn nach 'eil olc ri lèirsinn. Mar sin cha 'n e beachd Dia thoileachadh a tha gar prosnachadh gu beirtean spioradail, ach an toileachadh a bheir a leithid sin do gnothaichean dhuinn fhein

Agus mar is coltaiche an gnothach ri bhith ceart, 's ann a 's mua an cunnart dol iomrall.— Co shaoileadh gu 'n stuigeadh fhein-spèis sinn, ge h-olc i, gus sinn fhein a shnaim ri Dia agus a shealbhachadh, cha 'n ann mar leasachadh air a ghlòir 'sa thoil a dhianamh, ach gu buannachd dhuinn fhein? ged is 'si a thoil a chur an gniomh bu chòir a bhith am beachd na feadhnach sin a tha toirt gaoil dha, ag iarraidh ga ionnsuidh, sa gabhail orra a lagh a chumail. Gu sgeir cho baoghlach a sheachnadh, is gus nach iarr is nach dian sinn a bheag ach le gluasad a' Spioraid Naoimh, agus le fior bheachd cliù thoirt dhasan, dha buin e, 'sa thigeadh a bhith na chiad tùs sna chrìch dheireannaich gar gniomhan gu lèir, cha 'n fhuilear dhuinn an rian so leanail.

Nuair a' bhios gnothach math 'sa bith ri dhianamh, thugamaid an aire nach leag sinn ar chride air, gus an tog sinn ar n-inntinn suas ri Dia, a dh' fhaicinn am beil e taitneach na shùilean, 'sa bheil sinn a' sireadh ga ionnsuidh ann a' fior bheachd a shoileachadh. Nuair a bhios ar toil air an dòigh so fo rian is fo sheòladh toil Dè, cha 'n iarr i gu ni ach a thoileachadh, agus a ghlòir a chur air adhart. Tha an dòigh chiadna ri leanail ann an cur cùl ris an rud a tha an aghaidh toil Dè. Anns a chiad dol-amach tha

ar n-inntinn againn ri togail suas ri Dia, a dh' fhiaicinn a' bheil an gnothach mi-thaitneach leis, agus a' bheil sinn deònach a leigeil dhinn ann am beachd a ghlòir a chur air adhart.

Ach is còir dhuinn brath a bith againn nach ann gun mhòran saothair a' geobh sinn a mach ceilg ar nàdar choirbte, a thairngeas gu seòlta a h-uile ni ga ionnsuidh fhein, an trà a bheir e a chreidsinn oirnn gur e Dia thoileachadh an aon ni a tha na 'r beachd anns gach cùis. Agus air an dòigh sin, nuair a tha sinn a riarchadh ar cridhe fein anns gach ni tha sin a dianamh, no seachnadh, tha sinn a' smaoineachadh gu faoin gur e toil agus eagal an Tighearna an t-aon rud a tha gar gluasad. An leigheas a's fhearr air a' ghiomh so, 'se cridhe glan, ni a dh' fheumas gach aon a tha dol an seilbh a' chath spioradail, cur mu dhèidhinn fhaotainn, le cur dheth an t-seann duine 'sa cur ime an duin' ùir.

An dòigh air cleachdadh an leigheis dhiadhaidh so, 'se gach beachd talmhaidh fhuadach uainn anns a h-uile tùrn a gabhas sinn fos laimh; agus gun ni dianamh no dhiùlt ach air rèir toil Dè. Anns a h-uile rud a ni sinn, gu h-àraid ann an gluasadan diomhair ar chride, agus ann an gnothaichean na leth-amach a thèid seachad gu h-ealamh, theagamh nach 'eil am beachd so tur na dhùsgadh, is na fhaireachadh unnainn: ach an car a 's lagha iarramaid an grunnd ar chride is o neart cleachdaidh Dia thoileachadh na aonar. Ach ann an obair a bhaireas grathunn ùine, cha dian a leithid so do bheachd marbh an gnothach, feumaidh beachd beo riochdail a bhith againn, is gu tric tha e ri ùrachadh is ri chumail laisgte na chiad theas: gun sin tha sinn an cunnart mòr a bhith air ar mealladh le 'r toil fhein, a tha daonnan a' toirt a' chreutair a raghainn air a'

Chruthadair, ann a' seòl cho meallta is gu 'm briagar gu luath sinn, is gun fhaireachduinn o 'n inntinn bh' againn an toiseach.

Is tric le daoine gun fhoill, is nach 'eil cho math is bu chòir dhaibh air am faicill, gu 'n tòisch iad gun bheachd 'sa bhith eil' a bhith aca ach Dia thoileachadh, ach uidh air n-uidh leigidh iad le glòir dhiomhain goid a stigh orra gun fhios daibh, air chor is gu 'n diochuimhnich iad toil Dè, a phrosnaich an toiseach iad, is gu 'n gabh iad tlac mòr as an obair ris a bheil iad, is as a' mhias a choisneas i dhaibh.

Agus ma thuiteas e mach, nuair a tha iad a' saoilsinn a bhith ri gnothaicean mòra, gu 'n d' thèid casg a chur orra le òrdugh an fhreasdail, a leigeil tinneas no grabadh eile na 'n caramh, èiridh iad gu antlac gun dàil a' gearain air gach aon mu chuairt daibh, is air Dia fhein air uairibh: rud a tha comhdach gu soilleir nach robh an aigne ceart dìreach nan gniomh. Oire duine 'sa bith a tha fo ghluasad naomh nan gràs, agus an geall air Dia thoileachadh, tha e coimhis ciod a bhios e dianamh. Agus ma tha e 'a cur roimhe tùrn àraidh 'sa bith a cur an gniomh; fàgaidh e an t-àm san dòigh aig òrdugh an fhreasdail, làn thoilichte ann fhein a dh' aon dòigh air an tionndaidh an gnothach a mach, a thaobh is gur e Dia thoileachadh an t-aon rud a tha na bheachd.

Ime sin biodh gach duine air fhaicill, agus stiùradh e a gnothaichean air fad gu crìch cho uasal agus cho urramach. Is ma tha mhiann air obair naomh air bith a chur air adhart, gu seachnadh pèine no cosnadh duais anns an t-saoghail eile, dianadh e toil Dè na h-aobhar glusaid agus prosnaidh gu gniomh, sealladh e air toil Dè a tha 'g iarraidh oirnn iutharn' a sheachnadh agus flathanas a chosnadh. Cha 'n fhaodar innse a

mhiad 'sa tha brìgh aig a' bheachd so, oir an gniomh a's lagha agus a suaraiche a nitear airson Dè, tha blagh aige mòran nas mua na ioma tùrn a's uaisle a thèid a dhianamh le chaochla' inntinn. Air a' bhonn so is mua tha thlac aig Dia mìl' uair do dheirce bhig a thèid a thoirt seachad gu onair, na ge do dh' fhàgte oighreachdau mòra le inntinn eile, seadh, gu fhlathanas a chosnadh.—Cha 'n e nach biodh a leithid sin do dh' aigne toillteanach air moladh agus air cliù mòr.

Cha 'n 'eil mi radh nach bi an cleachdadh naomh so, a h-uile ni a dhianamh ann am beachd Dia thoileachadh rud-eiginn duilich an toiseach, ach fàgaidh tìm e nas fhasa, agus nas taitniche cuideachd; ma chleachdas sinn a shireadh le inntinn gun cheilg, 'sa bhith air a lòrg an comhnuidh le cridhe brònach, mar ar culaidh mhathais a 's mua na aonar, is toillteanach fos cionn gach ni air miann, mias, agus gradh gach creutair. Mar is mua ghabhas sinn beachd air mòralachd is mathas Dè, 's ann is trice agus is deinne a leumas ar chride dh' ionusuidh a chuspàir naomh ud; agus mar sin thig sinn gu ro luath is gun èislean gu cleachdadh gach ni dhianan h gu gloir Dè.

Mar cheann sguir, na miadhoinean a dh' òrduichinn gu ruighinn air crìch cho prìseil, is cho urramach, se gu 'n iarramaid na gràsan so air an Tighearna gu dùrrachdach, agus gu smaoinichemid gu tric air na tiodhlaicean gun àireamh a bhuilich e oirnn a cheana, agus a tha e toirt dhuinn a h-uile mionaid le fialachd nach b' fhiach sinn.

## XI. CAIB.

*Smaointean àraidh gus a thoirt air an toil nach iarr i ni ach air rèir toil Dè.*

Gus an toil a tharruing gu làn aontachadh do thoil Dè, agus a ghlòir a chur air adhart, thugamaid fonear gur e esan a thòisich an toiseach air mias agus onair a thoirt duinn air mìle dòigh. Thug e a neoni sinn, chuir e iomhaigh fhein oirnn, is gach ni eile chruthaich e gus ar feum: agus nuair a bha e an gcall air ar ceannach, cha bu rud leis an t-aingeal a b' àirde glòir a chur gar saoradh, ach aon Mhac fhein, a phàidh fiachan an t-saoghail, cha 'n ann le airgeod no le òr, rudan a thèid gu neoni, ach le fhuil phrìseil fein, agus le bàs, a bha cho maslach, 'sa bha e dòruinneach: tha e an comhnuidh a frithealadh oirnn gus ar dion o mhìrun ar naimhdean, 'sa gleachd air ar taobh le feartan a ghràs, agus gus ar n-àrach 's ar neartachadh, tha e an comhnuidh gar beathachadh le chorp prìseil fhein ann a' sàcramaid na h-altarach.

Nach comhdach soilleir so air a mhiad 'sa thug e ghràdh dhuinn? Co is urruinn teas a charrannachd a mhias do chreutairean cho truagh'? No de an tàing a thigeadh dhuinn a thoirt do charaid cho bàigheil? Agus ma shaoileas urracha mòra an t-saoghail so, gu bheil e mar fhiachaibh orra an onair a bheirear dhaibh a phàidheadh, agus sin cuideachd do 'n fheadhainn a tha fada fodha fhein an uaisle 'sa 'n cuid: de am pàidheadh a bheir sinn, cneimheagan bochd' an talmhuinn, do dh' àrd uachdran an domhain uile, airson a' mhias agus a' spèis a fhiach e dhuinn? Ach gu h-àraid na dianamaid diochuimhn' gu bheil mòralacdh Dè toillteannach air seirbheis a

dh' èireas o fhior gràdh, agus o rùn a thoil a dhianamh, sa riarachadh anns gach ni.

## XII. CAIB.

*Gu bheil dà thoil ann am mac-an-duine a tha an comhnuidh a' cogadh an aghaidh a chèile.*

Tha dà thoil ann am mac-an-duine, a h-aon na h-uachdaran, agus an aon eile na h-iochdaran. Ris an toil a tha na h-uachdaran theirear am bichiontas reuson; ach ris an toil a tha na h-iochdaran, an fheol, a' cholunn, ana-miannan. Ach o 'n is 'se 'n duine reuson (mar a dh' fhaodas mi radh) cha 'n fhaodar a channtuinn le fìrinn gu bheil toil aige do ni air bith airson a chiad ghluasad a dh' fhairgheas e do thogradh na feòla, nas lagha na dh' aontaicheas reuson do 'n ghluasad sin.

Agus 's ann o so a tha ar cogadh spioradail air fad a' tighinn, gu bheil an toil reusonta anns a' mhiadhoin, mar gu 'm b' eadh, eadar toil Dè fos a cionn is toil na feòla foipe, 'sa fulang diachuinnan cruaidh' air gach taobh: oir tha Dia le ghràsan gad tarruing suas uige fhein, is tha an fheoil ga tàladh sios uice fhein le h-ana-miannan, agus gach aon dhiu a' strì mu 'n bhuaidh. Mar sin, is diachuinneach cath na' feadhnach sin, aig an robh droch cleachdanan nan òige, agus a tha cur rompa an caithe-beatha atharrachadh, an ana-miannan a chlaoidh, agus cùl a chur ris an t-saoghal, gus iad fhein a thoirt seachad do sheirbheis Dè; a thaobh is gu bheil ionnsuidhean cruaidhe gan toirt air an toil, o thoil Dè air an darna laimh, is o ana-miannan na feòla air an laimh eile; agus a dh' aon taobh gus an tionndaidh i, gheobh i gu leòr ri dhianamh seasamh an aghaidh diachuinnean cho làidir.

A' leithid so do dh' fhiachuinn cha 'n fhairich iadsan a lean caithe-beatha diadhaidh no mi-dhiadhaidh fad mòran ùine, agus a tha suidhichte nan dòigh; oir tha na daoine matha a' gèilleadh do thoil Dè, agus na droch dhaoine a' leanail an ana-miannan. Ach na saoileadh neach air bith gur urruinn dha subhailcean a' thoirt a mach, agus Dia sheirbheiseachadh mar is còir, mur 'eil e a' cur roimhe e fhein èigneachadh, agus a' h-uil' àilleas, biodh e beag no mòr, a dhiùlt dha ana-miannan. 'S ann airson so a tha cho ro bheag a' ruighinn air ceum ro àrd do choimhlionachd chriostail. Oir an dòigh dhaibh buadhachadh air na leannan peacaidh bu treasa, agus cath mòr a chur seachad, tha iad a' call am misnich, 'sa fàillinneacheadh ann a leanail am buadhan; ged nach 'eil ach diachuinnean beag' a' feitheamh orra, gu fuigheal neoneach dhe 'n toil fhein a chlaoidh, agus giomhan beaga lionor a cheannsachadh, a ghleidheas neart as ùr, gus a' faigh iad mu dheire làn sheilbh na 'n cridhe.

Tha mòran nach 'eil a' toirt air folbh cuid an atharraich, mar gu 'm b' eadh, ach tha iad mua's dèidheil air an cuid fhein. Dòighean mi-dhleasnach cha chleachd iad gu dianamh suas beirtis ach a dhaindeoin sin, tha iad cho fad o sheall-tuinn sios air àrdachadh saoghalta, is gur h-ann o tha iad iad a' dianamh àilleagan an cridhe dhe, agus iarraidh iad ga ionnsuidh air a h-uile rathad a shaoileas iad a bhith ceart. Cumaidh iad an traisg a tha air a' comharrachadh a mach leis an eaglais, ach air laithean eile gabhaidh iad a h-uile biadh a's miaghaile na chèile. Bheir iad an aire nach brist iad air lagh na carrannachd, ach cha 'n fhaodar am bacail o chridhealas àraid a's toil leo: ge do tha sin a' cur mòran èis air caithe-beatha diadhaidh, agus air an dlù-cheangal ri Dia.

Nis o 'n tha na rudan so uile cunnartach, gu h-àraid do 'n fheadhainn nach 'eil a' faicinn an dolaidh, 'se cuid gach duine gu seachnadh e iad gu ro chùramach. Gun so faodaidh sinn a bhith cinnteach, gu 'm bi leisg, ar toil fhein, eisiomail ri daoine, pròis, iarraidh air cliù is mias o fheadhainn eile, is giomhan falachaidh an lòrg a chuid is mua dhe 'r n-oibrichean matha. An fheadhainn a tha mobhsgaideach anns a' gnothach so, an àite dol air adhart ann an caithe-beathe diadhaidh, 's ann a tha iad a' sleamhnachadh air ais, agus ann an cunnart mòr tuiteam a rìs anns na sheànna chleachdanan a bh' aca roimhe: a chionn 's nach 'eil iad a' sireadh gu àrd choimhlionachd; a chionn 's nach 'eil iad a' tuigsinn an iochd mhòir a dh' fhiach Dia dhaibh, le saoradh a sglamhachd an deomhain; a chionn 's nach 'eil iad a' faicinn nan cunnartan gàbhaidh a tha mu chuart daibh, agus a chionn 'sgu bheil iad air an dalladh le sìth bhrèige.

Cha 'n fhaod sinn dearmad a' dhianamh an so air mearachd eile, a tha na aobhar eagail nas mua, a chionn is gu bheil e duilich fhaighinn a mach. Is tric le mòran, a tha tòiseachadh air caithe-beatha diadhaidh (ach mua 's gaolach orra fhein, ma fhaodar gaol a radh ris) a' dianamh raghainn do 'n h-uile cràbhadh a's taitniche leo fein, sa' seachnadh a h-uile ni a thig an aghaidh an nàdair, agus a tha iomchuidh gu 'n ana-miannan a cheannsachadh, ris 'm bu chòir dhaibh gleàchd anns a chath spioradail le 'n uile neart. Tuille 'sà chòir do shaothair cha 'n urruinnear a ghabhail ri leithid so do dh' fheadhainn, fiach an gabh iad fos laimh gleachd gu deònach an aghaidh an ana-miannan; an aon ni anns a bheil brìgh na cùis air fad: oir mar is mua am misneach a' bristeach ro 'n na ciad stairnichean a thig nan

rathad, 's ann is luaithe agus is urramiche a' bhios am buaidh. Ime sin biodh iad cruadalach anns a' chogadh so, gun dùil ri ni ach ànradh, a' feitheamh gu faighidneach ris a' bhuaidh, is ri tòradh ; air an dòigh so bithidh iad cinnteach nach tèid am mealladh.

## XIII CAIB.

*Mar a chuircar casg air ar ana-miannan, agus na gniomhan a th' aig an toil ri dhianamh gu deabheusan a chosnadh.*

An uair a dh' fhairgheas sinn ar Cruthadair air an darna laimh, agus an fheoil air an laimh eile a' co-strì mu dhèidhinn ar cridhe, bithidh a' bhuaidh air taobh fhlathanais, ma leanas sinn na comhairlean so.

1. Tha chiad ionnsuidh a bheir ar n-ana-miannian an aghaidh reusoin ri chasg gu ro chùramach, eagal gu'n aontaich an toil do 'n ghluasad.

2. Nuair a thèid so dhianmh, faodar leigeil leis a' ghluasad chiadna dùsgadh as ùr, gus an ath bhuaidh a thoirt air leis a' bharraehd fearalachd.

3. An treas uair cuideachd fhaodar leigeil leis na gluasadan sin èirigh, fiach an ionnsuich sinn an casg leis a' bharrachd smearalachd. Ach tha e ri innse an so, nach fhaodar na h-ana-miannan a thogail air an dòigh so ann an cùisean a bhuineas do gheanmhnachd, mar thèid innse dèigh so.

4. An aon fhacal, rud eil' a tha tur feumail, 'se na subhailcean sin a chur an gniomh a tha an aghaidh nan an-miannan sin ris a bheil sinn a' strì. Cuiridh an sàmplair so sin fo'r sùilean.

Theagamh gur duine thu a tha buailteach do mhi-fhaighidin. Ma seadh, gabh beachd ort fein, agus air gluasadan do chridhe ; agus chi

thu gu soilleir, gu bheil a' chorruich a dh' èirich an toiseach san fheoil, a' sireadh buaidh a thoirt air an toil, agus an geall air reuson a chur air a comhairle fhein. Anns a' chàs so, thoir an an aire, mar a dh' fhiach mi dhut anns a chiad comhairle, gu 'n caisg thu am buaireadh, is nach leig thu leis buaidh a thoirt ar an toil. Na sguireadh do sthrì gus an striochd an namhaid, agus gus an gèill e do reuson.

Ach gabh beachd air ceilg an droch spioraid. Cha luaithe a chi e thu a' gleachd gu cruadalach ri leannan peacaidh daobhaidh air bith, na sguireas e, cha 'n e mhàin ga dh' fhadadh suas ann ad chridhe, ach bithidh a lamh leat gus a mhùchadh car tamuill. 'Se beachd a th'aige do chumail o thoirt a mach, le buan ionnsuidh, na subhailc sin a chlaoidheadh do leannan peacaidh, agus do shèideadh suas le àrdan, a toirt a chreidsinn ort gur gaisgeach foghainteach thu a cheannsaich do namhaid a chlisgeadh. Ime sin tha e riantanach an ath ionnsuidh a thoirt, agus a chiad rud a thog t' fhearg agus do bhruaillean a chuimhneachadh, is nuair a dh' fhairgheas tu a chiad bhuathadh do'n fheirg ag èirigh ann ad chridhe, smachdaich e le d' uile neart.

Ach a dh' aon strì ge dian sinn an aghaidh an namhud, ge b'ann le beachd Dia fhein a thoilcachadh, agus ar dleasnas a dhianamh, tha e tachairt gu tric nach 'eil sinn an dèigh sin uile gu h-iomlan a mach a cunnart gèilleaidh anns an treas ionnsuidh ; agus leis a sin cha 'n fhuilear dhuinn aon uair eile comhrag a chumail ris an leannan pheacaidh sin ris a bheil ar strì, agus gràin is fuath o'r cridhe thoirt dhá.

An aon fhacal, ma 's àill leat t'anam èideadh le subhailcean, agus thu fhein a thoirt gu cleachdanan diadhaidh, cha 'n fhuilear dhut na subh-

ailcean a tha an aghaidh t' ana-miannan a chur an gniomh gu tric. Ma tha mhiann ort, mar gu'm b'eadh, fàs anabarrach ciuin, na saoil agad fhein gu foghuinn na trì sèors' arm a chaidh ainmeachadh a chleachdadh gus ceannsachadh a thoirt as do mhi-fhaighidin, feuma' tu dol cho fad is gu'm bi gaol agad air tàir, gu 'n iarr thu i, agus o'n na ceart dhaoine a thug dhut raoimh masladh; ag cur romhad tàir nas mua fhulang fhathast le faighidin.

An reuson a tha fiachuinn gu feum sinn, gu naomhachd a thoirt a mach, na subhailcean a tha calg-dìreach an aghaidh ar n-ana-miannan a chleachdadh, 'se so, nach eil' guiomhan shubhailcean eile, air an treasad agus air an lionarachd, a bualadh aig friamh an uilc. Ge do chuma' tu, mar gu 'm b' eadh, t' fhearg ort fhein, ge do mhùchadh tu t' àrdan ad chridhe air an t-seòl a dh' fhiach mi, dèigh sin, gus an ionnsuich thu fàilt is furan a chur air tàir, cha d' thig an latha a spionas tu as do nàdar giomh na mi-fhaighidin, a tha cinneachadh o eagal a masladh saoghalta, agus a dèidh air moladh chlann-daoine. Oir fhad 'sa bhios bun na luibha so gun spionadh, cha sguir i dh' fhàs, is do ghaiseadh do dheabheusan. Seadh, ri tìm caillidh tu do chleachdanan math' air fad, agus a h-uile latha bios tu an cunnart sleamhnachadh air tais gu d' shean abhuistean.

Air an aobhar sin cha ruig thu leas smaoineachadh gu 'm bi thu stèidheil ad bheusan, gus an cuir thu as do na giomhan a tha streapa' riut, le sior chleachdadh na subhailcean a tha nan aghaidh. Le sior chleachdadh, cha mi cantuinn, oir, mar thig sinn gu droch abhuist le tuiteam gu tric 'sa pheaccidh, 's amhuil sin a ruigeas sinn ar dea-bheusan le ioma dea-ghniomh. Agus

feumaidh na dea-ghniomhan sin cuideachd a bhith nas lionaire na na peacannan ; a thaobh is gu bheil ar nàdar peacach a' cur leinn anns an olc, agus a' cur nar n-aghaidh ann 'sa mhath.

Thoir an aire cuideachd, nach coisinn thu an t-subhailc sin air a bheil thu an geall, gun a gniomhan a chleachdadh air an taobh-mach cho math agus air an taobh-stigh.

A thaobh na faighidin, mar gu 'm b' eadh, cha 'n fhoghuinn dhut labhairt gu ro chaoineil tlà ris an fheadhainn sin a thug tàir dhut, air a mhiad is ge 'm bi i, ach a thuilleadh air sin, feuma' tu freasdal dha gnothach cho math agus is urruinn thu ; is ge do dh' fhairgheadh tu an gniomh so o leth-astigh, is o leth-amach maraon air bheag brìgh, agus fada an aghaidh do nàdair, thoir an aire nach leig thu dhiot e airson sin ; air a laigead ge saoil thu e, is cùl-taic mòr dhut e 'sa chath, agus comhnadh nach beag gu buaidh a chosnadh.

Ime sin biodh dea-fhaicill agad air do chridhe, is na foghnadh leat casg a chur air t'ana-miannan ann am buairidhean mòra, smachdaich iad anns na glusadan a's lagha : a chionn 's gur tric leo sin ar tarruing gu peacannan a's mua, agus gu droch cleachdanan a shuidheachadh nar cridhe. Nach 'eil sinn a' faicinn le 'r sùilean iomadh h-aon, a bha neo-chùramach mu'n ana-miannan a chlaoidh ann an diachuinnean beaga, ged bha mhisneach aca ceann a thoirt do chàsan mòra, air am buaireadh gu h-ealamh, is air an cur uige gu goirt le naimhdean nach deach riamh a cheannsachadh ceart.

Tha rud eil' ann fhathast a tha ri earal ort gu teann, 'se sin casg a chur air miann do chridhe, nuair a bhios e ag iarraidh gu rud ceadaichte, ach neo-riatanach. 'S mòr a' stà a ni so, is comhnadh làidir e gu buaidh a chosnadh ann an càsan

eile; bheir e eòlas is neart dhut gu cur an aghaidh buairidh, agus ni e taitneach thu ann an sùilean do Shlànair. Tha mi 'g innse na fìrinn dhut o m' chridhe: fiach an cuir thu an gniomh gu sgairteil na dleasnasan naomh' a chomharraich mi mach dhut, agus a tha tur riatanach dhut gus do thaobh-stigh a chur air dea-rian. An ùine ghearr bheir thu buaidh àghor ort fhein, is siubhla' tu gu luath air slighe nan dea-bheus, agus bithidh do chaithe-beatha cha'n ann an coltas ach gu riochdail diadhaidh.

Ach ma leanas tu rian air bith eile, air fheobhas ge saoil thu e, ge do gheobhadh tu aoibhnas spioradail gu t' àilleas, ge do shamhlaiche' tu, gu bheil thu an dlu chomunn ri Dia; a dh' aindeoin sin is cinnteach an gnothach, nach d'thig an latha a ruigeas tu air beusan bunailteach, no bhios èolas agad air fior bhrìgh na naombachd; a tha air a togail, mar a dh' fhiach mi 'sa chiad chaibideal, cha'n ann air gniomhan socrach agus àilleasach, ach air oibricheau a chlaoidheas an fheoil, agus a h-ana-miannan air fad.

'S ann mar so a ghleidheas duine buadan ùra, 'sa dhlùthbas e teann air a Chruthadair, agus air a Shlànair a chaidh a cheussadh. Oir tha e soilleir gu'n gleidhear droch cleachdanan le gèilleadh gu tric do'n fheoil, agus mar an ciadna gu'n gleidhear coimhlionachd an t-soisgeil, le aontachadh tric do thoil Dè, a bhios an dràsd 'sa rìsd gar gluasad gus an t-subhailc so, 'san t-subhailc ud eil chleachdadh. Agus mar a tha an toil, a dh' aon ainneart ge dian an fheoil gus a toirt as an rathad, saor o lochd, mur toir i fhein a h-aontaseachad; 's amhuil sin nach ruig i, a dh' aona ghràsan ge faigh i, air coimhlionachd is air comunn ri Dia, mur co-oibrich i fhein leis na

gràsan a gheobh i ann an gniomhan o leth-astigh, is o leth-amach cuideachd, ma bhios e riatanach.

## XIV. CAIB.

*Ciod is còir dhuinn a dhianamh nuair a bhios an toil an coinneamh fàillinneachadh agus air bheag comais air cur an aghaidh na feòla.*

Ma bhios eagal ort gu 'n gèill do thoil do 'n fheoil, na do naimhdean 'sa bith eile, a bhios ag iarraidh lamh-an-uachdar oirre; no ma dh' fhairgheas tu do chàil is do mhisneach gad thrèigsinn, na gèill airson sin, is na teich o 'n àraich; oir is còir dhut smaoineachadh, gur leat fhein a' bhuaidh, fhad 'sa sheasas tu gun ghèilleadh tur. Gu deimhinn, mar nach iarr an toil aonta na feòla gu sud na so a raghuinneachadh, 's amhuil sin nach bristear air saorsuinn na toil a dh' aona bhuaireadh ge an dian an caraid meallta so an fheoil; oir fhuair an toil feartan cho mòr o 'n Tì 'a 's àirde, is nach 'eil e an comas uile bhuiridhean na feòla, no 'n droch spioraid, no 'n t-saoghail gu lèir, ged bhitheadh iad uil' am bonnaibh a chèile, glideachadh air a saorsa, no bacail o sud no so a dhianamh, no fhàgail, mar a shanntaicheas i, agus anns an àm, is leis a' bheachd a raghuinnicheas i.

Ach uair air bith a thig am buaireadh ort na thuilbheum cho làidir, is gu 'm bi do thoil ionann agus air a smàladh fodha, gun chomas ach gann air tuille strì, na taisich airson sin is na dealaich ri d' airm; tog do ghuth, abair ris a' bhuaireadair; As m' fhianuis, a spioraid an dorchadais, am bàs dh' fhuilginn mìl' uair, mu 'n gèillinn ghad a bhuaireadh. Bi coltach ri fear, a bhios a' gleachd ri namhaid dhiorrasaich, is nuair nach urruinn e lot le ruinn a chlaidhimh,

bheir e ionnsuidh air le bhun; Feuch mar tha e a' strì gus e fhein a thiarnadh! Feuch mar tha e a' leum air ais, gu tilleadh leis a' bharrachd confhaidh, agus a namhaid a lannadh as le aona bheum gàbhaidh. Is leason dhut so gu smaoineachadh gu tric ort fhein, agus gu thuigsinn nach 'eil unnad ach neoni, is gun chomas dad a dhianamh. Agus air an aobhar sin cuir dòchas làidir a mòr chumhachdan Dè, gus gu faigh thu comhnadh a ghràsan naomh', a bheir neart dhut gus an 't-ana-miann sin a tha gad shàrachadh a cheannsachadh is cur as da gu h-iomlan.

So far a' feum thu do ghlaodh a thogail; a' cantuinn, dian mo chomhnadh, O Thigearna! dian foir orm, o mo Dhia! O Ios'! O Mhoire na dìobraibh ur seirbheiseach! Na leigibh dhomh bàsachadh anns a' bhuaireadh so!

Cho tric 'sa bheir an namhaid urad do lasachadh dhut gairm air do thuigse gu comhnadh a dhianamh ri d' thoil, agus leis a h-uile h-aobhar misnich a 's urruinn thu smaoineachadh prosnaich as ùr i thun a' chatha. Ma tha thu, mar gu 'm b' eadh, fo gheurleanmhuinn nach do thoill thu, no fo thrioblaid 'sa bith eile, agus le miad do dhòruinn an coinneamh do shìth a chall agus t' fhaighidin, thoir ionnsuidh air thu fhen, a thoirt gu siochaint, leis na smaointean so, no leithid eile thoirt fonear.

1. Seall nach do thoill thu an trioblaid a tha thu fulang, agus nach do tharruing thu ort fhein i; oir ma tha bheag air bith do 'n choire agad fhein, cha bhiodh ann ach rud iomchuidh gu 'n cuireadh tu suas gu faighidneach ri pèin nan lot sin o tharruing thu ort fhein.

2. Ach mar 'eil a bheag 'sa bith agad ri agairt ort fhein anns a' chàs so, seall air na peacannan anns na thuit thu roimhe so, agus nach deach

hathast a dhioladh ort le ceartas Dè, agus nach nua nigh thu fhein uat le breitheanas-aithrich ias leòr. Agus o 'n is àill le Dia na thròcair, an ite do phianadh fada ann an purgadair, no gu iorruidh ann a' lasraicheah iuthearna, pian aorom a leigeil ort car beagan aimsir' anns a' heatha so, giùlain i, cha 'n ann a mhàin gu ro heònach, ach le aighir cuideachd is le tàingeal-chd.

3. Ach ma shaoileas tu, ged is 's ann gun reuson, ur beag cùnntas do pheacannan, agus gur mòr rinn thu a bhreitheanas-aithrich air a son; uimhnich gur cumhang an rathad do rioghachd hlathanais, agus gu bheil e làn do dh' anshocair.

4. Thoir an aire, ged bhiodh rathad eil' ann, u chòir dhut o theas gràidh teicheadh uaithe, gus gun urad agus smaoineachadh air: a chionn s nach e ceum 'sa bith eile, ach rathad driseach ia croise, a ghabh Mac Dè, is na naoimh uile ia dhèigh, do fhlathanas.

5. Ach ann a so, is anns gach ni eile, 'si toil Dè bu chòir a bhith tighinn fonear dhut; an Tì ig a bheil spèis dhiot cho mòr, is gur ait leis a hith gad fhaicinn a cur gach subhailc an gniomh u cruadalach, 'sa pàidheadh le d' treubhantas s led d' mhisnich a ghaoil mhòir sinn a thug e lhut. Ach cuimhnich, gur ann mar is neohoillteannaiche t' fhulangas, agus is truime do lhòruinn, is mua bhios do thuarasdal an làthair Dè; a thaobh is gu bheil thu am boillgean ruaidh na h-anshocrach a toirt aoradh dha hreitheanas, 'sa gèilleadh o d chridhe dha fhreaslal, a thairngeas math as an olc a 's mua, agus thionndas gamhlas ar naimhdean fein, gu barachd glòir dhuinn an rioghachd fhlathanais.

## XV. CAIB.

*Tuille comhairle gu cruaidh ghleachd. De na naimhdean dha 'n toir sinn ceann agus de a' mhisneach tha riatanach gu lamh-an-uachdar fhaighinn orra.*

Chunna tu martha ciod a tha riatanach dhut gu buaidh a thoirt ort fhein, agus na subhailcean a tha feumail dhut a chosnadh; ach gu so dhianamh nas rèidhe is nas ealamh, na bithemid am barail gu'm fogainn e dhuinn ar cruadal fhiachuinn aon uair; cha'n fhoghuinn, feuma' sinn tilleadh gu tric ris a chomhraig, gu h-àraid a' cogadh an aghaidh fein-spèis; ann a' rathad is gu'n seall sinn orrasan uile mar chàirdean, a bheir an tàir dhuinn a's mua, agus a's goirte. Ma sheachnar a leithid so do chath, mar thuirt mi cheana, tha e gu tric a' tachairt, nach 'eil a' bhuaidh ach èigneach, neo-dhiongmhail, ainneamh, agus furasda a call. Ime sin gleachd gu cruadalach; na biodh laigse bo nàdair na leithsgeul dhut. Ma dh' fhàillinneas do neart thu, iarr tuille spionnaidh o Dhia: agus cha dhiùlt e t' achanaich.

Cuimhnich, ge bras confhadh do naimhdean ge lionor an àireamh, gur an neartaire na sin gu mòr an gaol a th'aig Dia ort, agus gur pailte mar chus armailtean nan aingeal, a tha gad dhion, agus slòigh nan naomh a tha 'g eadarghuidh air do shon

Dhùisg a' leithid so do smaointean, misneach nach robh beag anns na boirionnaich fhein, choisinn iad air gliocas an t-saoghail, shaltair iad air ana-miannan na feòla, agus thug iad buaidh air ionnsuidhean nan droch spiorad. Air an aobhar sin, na tige' tais' air do chridhe, ge do thigeadh e fodhad, gur càs cruaidh ort buaidh a

hoirt air naimhde cho lionor, no gu bheil do hogadh ri mairsinn gu deireadh do laithean, no ur duilich dhut tiarnadh o gach gàbbadh a tha agra' cur as dut: oir biodh brath agad nach lian neart, no innleachd do naimhdean ort beud, un chead na Tì sin, a tha dh' onair agad a hith gleachd air a thaobh; agus o 'n is mòr a hlac as a' leithid so do chomhraig, agus gu heil e prosnachad gu teann gach neach ga -ionnsuidh, an àite leigeil le do luchd-millidh ur as dut 's ann a gleachdas e air do thaobh gus luath no mall bheir e dhut buaidh làraich : e do maireadh an cogadh gu crìch do laithean.

An aon rud a tha e sireadh ort, 'se gu dionadh u thu fhein gu misneachail, agus a dh' aon otan ge faigh thu, gu'n thu dhealachadh ri 'airm is gu'n teicheadh o'n bhlàr. Ann an aon hacal, los nach bi fàillinn ann ad dhleasnas cuimh-ich gur cogadh so nach gabh seachnadh, agus ach 'eil raghuinn ri thogail, ach gleachd, no àsachadh: oir sìth no cordadh chaghabh dian-mh ri naimhde cho diorrasach is cho droch-heinneach.

## XVI. CAIB.

*Tha 'n fhuilear do shaighdear Chriosta dianamh deas gu much airson a' chatha.*

AN chiad rud is còir dhut a dhianamh an àm ùsgaidh dhut 'sa maduinn, 'se gu fosgladh tu ùilean t' anma, agus gu sealladh tu ort fhein, ar gu'm biodh tu ann am blàr catha, ad sheas-mh ri aodan do naimhdean, gun raghuinn ri ogail, ach gleachd no bàsachadh. Smaoinich gad fhein, gu bheil thu faicinn do namhud, 'se n, an giomh no leannan-peacaidh sin a tha thu ' cur romhad a cheannsachadh. Smaoinich,

tha mi radh, gu bheil thu faicinn a' bhòcain ghàbhaidh so a ruith ugad gu d' mharbhadh. Ach san àm chiadna amharc air Iosa Criost' air do laimh dheis, do cheannard nach gèill, agus Moire Mhàthar bheannaichte ri thaobh, naomh Iosabh, agus uile shlòigh nan aingeal, agus nan namh, gu h àraid naomh Mìcheil an t àrd aingeal glòrmhor. Ach air a' laimh eile amhairc air lucifear agus air fheachd deas gus an giomh no 'n fhàillinn ris a bheil do chomhrag a dhion, 'sa thèid gu dubhlan gu cur as dut. Sàmhluich agad fhein, gu bheil thu a' cluinntinn t' tàingil choimhidich a toirt prosnachaidh catha dhut air an dòigh so: So an'latha a dh' fheumas tu dol gu d' dhùbhlan, fiach an ceannsaich thu an namhaid so, is gach aon eile tha 'g iarraidh do dhiùbhail. Glac misneach; na drùigheadh fiamh no giorag fhaoin air do chridhe. Tha Criosta do cheannard am fagus, le neart fhlathanais uile mu chuart da, gu d' dhion o d' naimhdean los nach cuir iad le neart no innleachd gu bràch fo smachd thu. Seas gu smearail ad t' àite cuir thu fhein uige, a dh' aon rud ge an cosg e dhut. Eibh gu sgairteil air Ios' 's air Moire: iarr comhnadh nan naomh uile: dian so, is faoda tu a bhith cinnteach gu faigh thu buaidh.

Ge lag thu, ge fuathasach do naimhdean an aireamh agus an neart, na càill do mhisneach. oir is treasa gu mòr na cumhachdan a tha flathanas, na nas urruinn taomadh a mach a iutharna do dheomhain gu gràsan Dè sgaradh o t' anam An Dia chruthaich agus a cheannaich thu, cha lagha na uilcchumhachdach, agus nas tìthich air do thiarnadh nas urruinn na deomhain a bhith air do sgrios.

Gleachd mata gu treubhach; na caomhainn thu fein a chlaoidh; oir cha 's ann le coghadh an agh-

nilh t' ana-miannan agus t' fhàgailean peacach a bheir thu buaidh, a ruigeas tu air rioghachd fhlathanais, agus a mhealas tu Dia fad na sior-ruchd. Tòisich mata o 'n mhionaid so, ann an ainm an Tigherna, a' glacail mar airm, neo-earbsa asad fhein, earbsa a Dia, urnaigh, agus dea-fheum a thoirt a buadhan do choluinn' agus t' anma.

Leis na h-airm sin buail air do namhaid, 's e sin air an leannan-pheacaidh sin, a tha thu an geall a chur fo chìs, le gràin fhuathasaich a thoirt da, le cath dian na aghaidh, le cleachdadh na subhailc a chlaoidheas e, no le miadhoinean 'sa bith eile, a chuireas flathanas ad chridhe gu fhuadach o t' anam. Na lasaich gu bràch ad ionnsuidh gus a' striochd e: airson do bhuan chruadal tha do dhùais a' feitheamh ort o laimh an àrd bhritheamh, a tha na fhianuis mar-ri cùirt fhlathanais uile air do threubhantas.

Aon uair eile, tha mi radh, nach feum thu fàs sgìth do 'n chogadh so: cuimhnich gur dleasnas teann air a h-uile h-aon Dia sheirbheiseachadh agus a thoileachadh: oir tha a' fear a theicheas ga chur fein an cunnart a bhith air a riabadh agus air a mharbhadh. A thuilleadh air sin tha cogadh an aghaidh Dè, is pàirt an t-saoghail a glacail le leanail caithe-beathe àilleasach, an leasachadh na h-anshocrach: oir is mòr an dolaidh a ni sògh 's uaill-mhiann do 'n anam is do 'n choluinn; is tha 'n 'eil aimideachd a's mua na oillteachadh ro bhrioblaid bhig anns a' bheatha so gu dòruinn shiorruidh a sheachnadh anns an t-saoghal eile, agus teicheadh o anshocair aotrom a bheireadh gu flathas gun crioch sinn is gu aoibneas Dè.

## XVII. CAIB.

*An rian a tha ri leanail gu strian a chur ri 'r n-ana-miannan agus ri 'r leannanan peacaidh.*

Air chor is nach bi thu dall 'sa chùis so, 'sa gleachd ri faileis, 'sa call, mar tha ioma h-aon, toradh do sathair air fad; is tur riatanach dhut, gu 'm biodh tu làn fhiosrach air an dòigh an cath thu ri t' ana-miannan agus ri t' fhàgalaichean peacach.

A' chiad rud mata, a ni thu, se gu 'n rannsuch thu gu math do chridhe fhein, fiach a' faigh thu mach co iad na smaointeau agus na tograichean a tha an cumantas a' taoghal t' inntinn, agus de an t-ana-miann a 's doimhne a fhriamhaich ann ad chridhe, is air an seall thu mar do namhaid a 's mua, is mar do chiad chuspair comhraig. Ach ma bhuaileas an deomhan ort an àit eile, 'se an geall air do thilgeil as do ghabhail, feuma' tu freasdal do 'n chunnart far is mua am bi e, agus tilleadh a rithist gun dàil gu d' chiad gnothach.

## XVIII. CAIB.

*An dòigh air an còir dhuinn buathadh grad ar n-ana-miannan a chasg.*

Mar urruinn thu fhathast cur suas gu faighidneach ri tàir, ri beumaibh, agus ri uilc eile na beathasa, tha agad ri thu fein uidheamachadh uige so, le sùil a bhith agad riu, is dianamh deas air a son. An dèis dhut an t-ana-miann sin a's mua a tha cur a dh' èis ort fhaighinn a mach, cha 'n fhuilear dhut dol nas fhaide, agus sealltuinn co iad na daoine ris a' bheil do gnothach, no de na h-àiteachan a th, agad ri sheasamh. Agus an sin faoda' tu thuigsinn de na buairidhean a's dualaiche tighinn ad rathad.

Ach ma ghlacas buaireadh thu le failmse, (ged
mòr a' stà dhut nach beireadh buaireadh na
ioblaid ort air an t-seòl sin) fiachaidh mi rathad
hut air a dhianamh mòran nas aotroma. Cho
ath 'sa dh' fhairgheas tu do chridhe 'g at le
irg, a thogas buaireadh ris nach robh sùil agad,
oir an aire gu math ort fhein, cuimhnich gur
un o òrdugh fhlathanais a thachair so, is gu na
ig Dia fhein, t' Athair caomh, air adhart e,
un bheachd 'sa bith eile, ach do ghlanadh nas
ua o d' pheacannan agus do cheangal nas teinne
s fhein; is gur ro-ionmhuinn leis a bith gad
hai inn a' cur nan greadain a 's cruaidhe.

An dèigh so tionndaidh do smaointean ort
hein, agus air an dòigh so thoir achasan dhut
in airson do laig mhisnich: a dheoiridh bhochd,
so! An ann a' teicheadh o 'n chrois a tha thu,
thàinig ort, cha 'n ann o 'n duin' ud, no duin' ad
le, ach o t' Athair ann a' flathanas. Seall an sin
r a' chrois fhein, agus glac i, cha 'n ann a mhàin
d' uile thoil, ach le mòr aoibhneas, a' cantuinn:
chrois, a dh' òrduich am freasdal dhomhsa o
t-siorruchd: O chrios, a 's blasda dhomsa na
le àilleas na coluinne, le miad mo gràidh air
s' a chaidh a' cheusadh ort. Fasdaidh gun dàil
ut fhein mi, air chor is gu 'm bi mi ceangailte
san a cheannaich mi le bhàs fhein ort.

Ach ma dh' fhairgheas tu an gluasad cho làidir
thoiseach, is nach urruinn thu do chridhe thogail
as ri Dia, is gu na dhrùigh e air do thoil; an car
's lagha cuir casg air an olc an so, agus a dh'
n dol-roi-chèile ge fairich thu ann ad chridhe,
oir a h-uile h-ionnsuidh a 's urr' thu air t'
dan a mhùchadh: ag iarraidh comhnaidh
lathanais leis an dùrachd a 's mua. Gu cinn-
ch an dòigh a 's fhearr air casg a chur air ciad
luasadan ar n-ana-miannan, 'se ionnsuidh a

thoirt ro laimh air an aobhar a thoirt as an rathad. Ma thug thu an aire, mar gu 'm b' eadh, gu bheil do spèis cho mòr do rud àraidh air bith, is gu bheil thu a' lasadh suas gu feirg cho tric agus a thigear ad aghaidh, leig dhiot a' spèis so, agus siolaidh air folbh do chorruich.

Ach mur h-ann o ghaol air rud àraidh air bith a tha do chorruich ag èirigh, ach o ghamhlas do neach-eiginn a 's beag ort fhaicinn; an leigheas a 's freagraiche do 'n olc so, 'se fiachuinn, air fhad is ge bheil e an aghaidh do nàdair, ri gaol a thoirt do 'n urra so, cha 'n ann a mhàin airson is gu 'n deach a chruthachadh ri iomhaigh Dè, 'sa cheannach le fuil prìseil Chriosta, a chearta cho math riut fhein; ach gu bheil thu, le cur suas gu faighidneach ri giomhan do 'n t-seòrsa so, gad dhianamh fhein coltach ri t'Athair siorruidh, a tha sgaoileadh a chaoimhneis 'sa mathais oirnn uile gun seachnadh air neach is gun sòradh.

## XIX. CAIB.

*An dòigh air an còir dhuinn gleachd an aghaidh na mi-gheanmhnachd.*

Feumar gleachd an aghaidh a' pheacaidh so ai[illegible] chaochla' dòigh ri peacannan eile, is le barrach[illegible] cruadail; gu so a dhianamh, tha trì àmanan sòn-ruichte agad ri thoirt fonear; 's iad sin, ro '[illegible] bhuaireadh, an àm a' bhuairidh, agus an dèig[illegible] a' bhuairidh.

1. Ro àm a' bhuairidh feuma' sinn a bhith r[illegible] fhaicilleach oirnn fhein, a' seachnadh a h-uil[illegible] ni a bhios na cheann aobhair do 'n pheacadh so air a laghad, agus cuideachda gach aon a bhio[illegible] cunnartach dhuinn; agus ma tha againn r[illegible] bruidhean ri leithid sin do dh' fheadhainn ma[illegible] rud nach gabh seachnadh, biodh ar comhra ch[illegible]

goirid 'sa fhaodas e, biodh fiamh air ar gnùis, agus ar cainnt cudtromach, stòlda, saor o thlàs agus cridhealas.

Na gabh dànadas as do neart fhein, ge do thachradh dhut ioma bliadhna a chur seachad anns an t-saoghal saor o ionnsuidhean na drùis. Oir is tric le deomhan na neoglaine gu 'n dian e ann am mionaid, an rud nach b' urr' e a dhianamh fad mhòrain bhliadhnachan. Air uairibh gabhaidh e mòran tìme gu dianamh deas airson na h-ionnsuidh ; ach mar is mua a bhios a cheilg a' falach, is mar is lagha a bhios sùil rithe, 's ann a 's goirte am beum agus a 's doimhne a' lot.

Rud eile tha ri thoirt fonear, is tha sgiorraidh gach là ga chomhdach, gu bheil an cunnart daonnan nas mua anns na coinneamhan sin far is lagha a tha an t-olc ri lèirsinn, 's air a bheileas a' gabhail dànadais fo chleòca dàimh, comaine, fleasnais, no dea-bheusan is dea-ghiùlan na h-urra sin dha bheil ar spèis. Ach goididh gaol neo-ghlan a stigh am miasg a leithid so do chaidrimh, a ghabhas air adhart le coinneamhan tric', comhra fada agus sùgradh mi-shuairc', gus an ruig am puinsean an cridhe, san dallar reuson cho fad, is gu 'n aontaich e do shealltuinnean mi-shuairc', do chàinnt thlà, do shùgradh baoth, o 'n èirich buairidhean làidir is do-cheannsuicht' ach gann. Teich mata, gu ro-chùramach o cheann aobhair a' pheacaidh so, a tha na deise gu lasadh unnad na tha fodar anns an teine.—Na h-earb a càil do shubhailcean, na gabh dànadas asad fein, ge do chuire' tu romhad bàsachadh nas luaithe na peacachadh an aghaidh Dè ; oir a dh' aon dèidh a dh' fhaodadh a bhith agad air subhailcean, dùisgidh caidre' tlà tric teine nach gabh diocladh. Fàsaidh tu cho tìtheach air do

mhiann salach a riarachadh, is nach èisd thu ri comhairle do chàirdean, caillidh tu eagal Dè, fàsaidh tu coma mu d' chliù, is mu d' bheatha cuideachd, lasraichean iutharna fein cha mhùch an teine truaillidh chaidh fhadadh ad uchd.—Tiaruinn thu fhein mata le fuireach as a' chunnart; rathad sàbhalaidh eile cha 'n 'eil ann, is gur e sgrios shiorruidh is deireadh do ro-dhànadas.

2. Seachuinn diomhanas; cuir gnothaichean do staid air adhart gu ro-chùramach.

3. Gabh comhairle na feadhnach a tha fos do chionn gu ro-dheònach; dian an rud a shireas iad ort, agus dian na gnothaichean a's lagh' ort, 'sa fhaide an aghaidh do nàdair le tuille toil.

4. Gu bràch na toir breitheanas air feadhainn eile, gu h-àraid a thaobh drùis. Is math thachair do neach air bith a bhith cho cruaidh fhortanach, is gu na thuit e anns 'sa pheacadh so, is gu bheil a' chùis follaiseach, cha 'n fhaod thu sealltuinn sios air, ach gabh truas ri laigse, agus biodh sin na leason dhut gus thu fhein umhlachadh an làthair Dè: ag aideach nach 'eil unnad ach ùir, luath, fior neoni; ach leasaich t' urnaigh, agus seachuinn le tuille cùraim a h-uile cuideachd a bhios cunnartach dhut, air a laghad is ge saoil thu an gàbhadh. Oir ma ghabhas tu dhànadas ort fhein, gu 'n toir thu binn chruaidh air do bhraithrean, leigidh Dia leat, mar dhiùghaltas maraon is mar leason dhut tuiteam anns a' choire chiadna, mu bheil thu a' dìteadh an atharraich; fach a' fosgail a leithid sin do mhasladh do shùilean, 'sa faic thu t' àrdan is do dhànadas, agus an iarr thu leigheas dhaibh le chèile.

Ach ged bhiodh a shealbh ort peacannan gràineil do 'n t-seòrsa so a sheachnadh, gu cinnteach,

ma leanas tu air a bhith a' toirt breth obuinn, tha thu ann an cunnart mòr a bith càillte.

5. Ma dh' fhairgheas tu do chridhe a' snàmh le aoibhneas is le toil-inntinn spioradail, thoir an aire nach gabh thu tlac diomhair as ann ad chridhe fhein, bi air t' fhaicill nach seall thu ort fein mar dhuine coimhlion, air nach urruinn an namhaid tuille dolaidh a dhianamh, a thaobh is gu bheil thu ga chur suarach is an neopris mhòir: ach gu cinnteach chuire' tu feum 'sa cheart uair so air an fhaicill a's mua gus do thiarnadh o thuiteam anns a' pheacadh a rithist.

Tha againn a' nis ri sealltuinn air ciod a bhuineas do dh' àm a' bhuairidh. Anns a chiad-dolamach, tha againn ri rannsuchadh, co dhiù tha aobhar a' bhuairidh a' tighinn o leth-astigh no o leth-amach.

'S iad so aobhair nà leth-amach, dànadas nan sùl is nan cluas ann an càsan mi-theisteil, tuille 'sa chòir do riombadh ann an aodach, caidre tlà, brìodal mishuairc. An leigeas a tha freagrach do'n olc so, 'se giùlan stuama beusach oirnn fhein, a dhùineas na cluasan agus na sùilean do 'n h-uile ni a thruailleas an cridhe: ach an leigheas is cumhachdaich' uile, mar a thuirt mi, 'se ceann aobhair a' pheacaidh a sheachnadh.

Thig aobhair na leth-astigh o ro-mheanmhnachd na coluinnè, o mhòran do dhroch smaointean a dh' èireas o ana-cleachduinean, no o bhuaireadh an aibhistear.

Nuair a geobh a' cholunn a h-àrach ro-àilleasach, feumar a claoidh le traisg, le sgiùrsadh, le caithris, agus le peanasan eile; ach 's còir dha leithid so a bhith daonnan fo rian reusoin is seòladh ar luchd-iuil.

A thaobh smaointean neo-ghlan, tha iad ri fuadadh air folbh a dh' aona chearn as an d' thig

iad: agus sin air an dà dhòigh so; le coimhlionadh gach dleasnas a bhuineas gar staid, agus leigeil air urnaigh is meadhrachadh diadhaidh.

Dian urnaigh air an dòigh so. Nuair a fhairgheas tu smaointean do 'n t-seòrsa so 'g èiridh ann ad chridhe, agus coltach ri drùghadh air, smaoinich ort fhein, agus labhair ri Criosta, a chaidh a cheusadh; tog do ghuth, abair; Ios' mo ghràidh, dian mo chobhair gu luath, mun tuit mi ann an lamhan mo naimhdean. Air uairibh eile glac an crann-ceusta, iomhaigh do shlànair an àm a bhàis, pòg athailtean a lot na chasan, agus abair le earbsa mhòir is gràdh; o lotan an àigh! O chreuchdan diadhaidh! Buailibh ur n-iomhaigh gu domhain ann am chridhe, is e làn truailleachd, is na leigibh dhomh gèilleadh do 'n pheacadh.

A' thaobh meadhrachaidh, nuair a' bhios am buaireadh na uile neart, cha 'n ionann barail dhomh is do dh' ioma h-aon, a tha comhairleachadh mar bhuille-gràinich' air a' pheacadh so, gu 'm bu chòir teannadh ri smaoineachadh, air cho gràineil agus cho do-cheannsaicht' is a tha am peacadh so, an dorran, an cnàmh cogais 'sam briste-cridhe a tha na lòrg, gu tric call codach, slàinte, beatha agus cliù. An reuson air smaointean mar so a sheachadh, 'se so, nach 'eil e freagrach a bhith luaidh nichean mar sin san àm; a thaobh 's gu bheil iad iomadh uair, an àite ar tarruing o 'n chunnart, gar sparradh nas fhaide ann: oir ma tha an tuigse air an darna laimh a' fuadach nan droch smaointean, tha leithid so do chràbhadh gan gairm air an ais a rithist.

Air an aobhar sin dòigh is cinntiche gu laimh--an-uachdar fhaighinn air a' bhuaireadh, 'se na droch smaointean fein, is an cràbhadh a tha dìreach nan aghaidh a sheachnadh; oir ma bheir

thu ionnsuidh air an darna cuid fhuadadh leis a' chuid eile, tha thu 'g ùrachadh na smaointean salach, is gan sàthadh nas doimhne ann ad chridhe gun fhios dut.

Ime sin, foghnadh dhut smaoineachadh air beatha is air bàs do Shlànair: agus ma thuiteas e mach, nuair a tha thu ris a' chràbhadh naomh so, gu 'n till na smaointean ciadna a rìs, agus gu 'm fiach iad riut nas cruaidhe na rinn iad an toiseach, rud a dh' fhaodas tachairt; na càill do mhisneach, is na leig dhiot do chràbhadh: ach an àite dol gu d' dhichioll gam fuadach, dian diù is neopris do dh' ionnrachdan truagh' an deomhain. Lean air meadhrachadh bàis do Shlànair leis an dùrachd a 's fhearr is urrainn thu; a thaobh nach 'eil ni eil' ann a 's mua blagh gus an t-eucorach salach a chur air chùl, ged biodh e an geall gun sgur a' feasda.

Cuir crioch air do chràbhadh leis an achanaich so na leithid eile.

O mo Chruthadair agus mo Shlànair, teasraig mi o m' naimhdean as leth do mhòir mathais fein agus luaidheachd do bhàis dhòruinnich. Ach thoir an aire nuair a bhios tu cantuinn so, nach smaoinich thu air a' pheacadh àraidh ris a bheil do sthrì, oir a' smaoineachadh a's lagha ni thu air tha e cunnartach dhut. Ach fos cionn gach ni thoir an aire nach càill thu a' bheag a dh' ùine, gad cheasnachadh fein càd a fhaoda' tu snaoitheadh leis a' bhuaireadh. Cha bhiodh na leithid so do rannsachadh ach cealg an deomhain, a dh' iarras fo chleòc dealbhach dleasnais an ath ionnsuidh a thoirt, no an car a 's lagha tha e an geall, gu 'n dianadh na smaointean truaillidh, a thaom e ann ad chridhe rud-eiginn drùghadh ort. Ime sin, uair air bith nach 'eil e soilleir gu na ghèill thu do 'n olc, foghnaidh dhut an rud a

thachair innse ann am beagan fhacal dha t' athair-èisdeachd : agus bi air do stiùradh le chomhairlese gun tuille dragh a chur ort fhein.

Ach thoir an aire nach ceil thu ni cudtromach air bith le nàire no le leithsgeul 'sa bith eile : oir ma tha an umhlachd feumail gu laimh-an-uachdar fhaighinn air t' uile naimhdean, tha i mòran nas riatanaich' anns a' chàs so ; a thaobh is nach 'eil anns an drùis am bichiontas ach ceart bhreitheanas a thàtar a' leigeil air an àrdan. Nuair a sguireas am buaireadh, so mar a ni thu. Ge do bhiodh am fè a 's mua air t' inntinn, ge do shaoileadh tu thu fein tur tiaruinnte, seachuinn an dèis sin uile gu ro-chùramach gach ni a fhadas am buaireadh a thogail dhut, druid a mach o d' chridhe iad gu h-iomlan, ged bhiodh dreach shubhailcean fhein orra, na dealbh math 'sa bith eile. Thig a leithid sin do sgleòthan brèige o chleig ar nàdair choirbte, no o fhoill an deomhain, a ghabhas air fein coltas aingil sholuis, gus ar tarruing leis gu dorchadas ifrinn.

## XX. CAIB.

*Mar is còir cogadh an aghaidh na leisg.*

Is beirt ro-fheumail dhuinn cogadh an aghaidh na leisg ; oir cha 'n ann air coimhlionachd spioradail a mhàin a tha i a' cur èis, ach tha i gar liubhairt seachad do naimhdean ar n-anma.

Ime sin, ma tha mhiann ort gleachd an seòl ceart an aghaidh na leisg, tòisich le leigeadh dhiot faoineis is abhcaid gun seagh ; tarruing do chridhe o nichean talmhaidh, agus cuidhtich a h-uile gnothach nach 'eil sgèithte ri d' staid.

Cuir gu dùrachdach le impidh nan gràs a flathanas, gabh comhairle nam feadhnach a tha fos do chionn, dian a h-uile gnothach san àm fhreag-

rach agus anns an dòigh cheirt: na cuir dàil mionaid anns an obair a tha ri dianamh; thoir an aire gu bheil a chiad dàil a' tarruing dàil eile, agus i sin an treas dàil; agus mar sin, tha sinn a' tuiteam air ais; oir tha gràin air gniomh agus lèidh air diomhanas a sior dhol am miad, mar is mua a thèid an leigeil air adhart. Mar sin fasaidh duine mèirgeach gu gniomh, no leigidh e bheth e tur, leis cho mi-thaitneach is a tha an -saothair.

Sin mar a thig cleachdadh na leisg oirnn, agus s duilich a chrathadh dhinn, nas lagha na thachras do 'n nàire a tha lòrg caithe-beatha dhiomhanaich ar dùsgadh gu tuille sùrd agus adhartachd an am a tha romhuinn.

Tha e ri innse cuideachd gur puinsean an leisg a tha a' sgaoileadh a nimh feadh bhuadhan an anma air fad, am milleadh na toil le gràin a thoirt dhi air cosnadh, agus na tuigse le doille cho mòr s nach faic i gu bheil togradh nan lunndairean m bichiontas gun bhrìgh: is gu bheil an gnothach bu chòir a dhianamh gun dàil air a dhearmad, no fhàgail gu àm eile.

Thoir an aire cuideachd nach leòr an gnothach a thig mu d' choinneamh a dhianamh air all, a thuilleadh air sin tha an t-àm iomchuidh i shealltuinn air, agus an t-saothair a 's mua ri habhail ris, gus a dhianamh cho coimhlion 'sa habhas e. Oir cha 'n e saothair cheart, ach eisg sheòlta, a dh' fhaodar a chantuinn ris a' habhaig mhòir sin a ni gnothach le braise, gun mhail co dhiu a' bhios e gu math no gu h-olc ir a dhianamh, ach an geall a mhàin air an obir a chur seachad gu h-ealamh, is socair a ghabhil cho luath 'sa fhaodar. 'Se friamh an ulc so ion toirt fonear cho luachar is a tha dea-gniomh thèid a dhianamh san àm agus anns an t-seòl

cheart, 'sa bhristeas ro 'n h-uile cuimrig a thilgeas an leisg an caramh na feadhnach sin a tha strì an aghaidh an ana-miannan.

Cuimhnich mata gu tric, gur mua luach aon togail cridhe ri Dia, aon saighdeadh inntinn gu flathanas, lùbadh glùin, an striochdadh a's lagha do mhòralachd Dè, na iomhnas an domhain gu lèir; oir a h-uil' h-uair a chlaoidheas duine anamiannan tha crùn glòrach a' feitheamh air o laimh nan aingeal, airson na buaidh a choisinn e air fhein. Air a' laimh eile tha Dia a' tarrning a gràsan lion beag is beag o na daoine leisg, nach 'eil a'dianamh feum dhiu, agus gan taomadh air na daoine adhartach, mar mhiadhoinean a bheir a stigh iad là-eiginn, mar sheirbheisich dhìleas gu aoibhneas an Tighearna, (Mat. xxv. 21).

Ach ma dh' fhairgheas tu thu fhein anacomasach air dol ro 'n h-uile cuimrig is trioblaid a thig ad rathad air slighe na coimhlionachd, feuma' tu a bith cho sheòlta is gu falaich thu ort fein iad, ann a' rathad is gu saoilear iad mòran nas lagha na tha daoine leisg ga sàmhlachadh. Leis a sin ma chi thu gu bheil mòran ghniomhan riatanach gu subhailc àraidh air bith a chosnadh, agus gu feumar na gniomhan sin a chleachdadh fad mòran laithean an aghaidh do naimhdean lionor làidir, tòisich air gniomhan a dhianamh mar gu foghnadh beagan, agus sguiridh t' imcheist an ùine ghearr.

Cath ri d' naimhdean lion fear is fear, no mar nach biodh ann ach a h-aon, is faoda' tu a bhith cinnteach gu'm buadhaich thu orr' uile le gràsan Dè. Air an dòigh so bheirear buaidh air an leisg, agus suidhichear an t-subhailc a tha na h-aghaidh na h àite.

Lean an dòigh chiadna ann ad ùrnaigh. Ma tha uair a' chlulg agad ri thoirt dhi, is gu saoil

thu sin fada, na cuir ach cairteal na h-uaradh ort fein, is nuair a ruitheas sin, cuir urad eile ris, agus mar sin siolaidh an uair uile seachad. Ach rè na h ùine so, ma dh' fhairgheas tu an urnaigh fada an aghaidh do nàdair, na dian buil-each mi-thaitneach i, faoda' tu sgur dhi tiota beag, rud nach d' thig gu dolaidh, ma ses gu' n till thu gu h-ealamh gus an dleasnas naomh so.

Freagraidh an chomhairle chiadna dhut ann an gnothaichean diachuinneach eile. Ma tha eagal ort gu'm bristear do chridhe le mòran oib-richean, agus leis an t-saothair a chosgas e dhut an dianamh, is ma tha do misneach cuideachd am fàillinneachadh leis an leisg, tòisich air a chiad rud a tha ri dhianamh, gun smaoineach-adh air na gnothaichean eile; gabh saothair mhòr ri so, is ma thèid a dhianamh gu math fàsaidh na gnothaichean eile nas fhasa na shaoil thu. 'S ann mar so a fheumas tu ceann a thoirt do ghniomhan deacair, gun saothair a chaomhna' uair air bith. Oir is aobhar eagail dhut gu faod-adh an leisg graim cho làidir a dhianamh ort, is nach bi thu comasach air dìreadh gus a' chiad cheum do na subhailcean, is gu'n clisg thu le fuathas mun d' thig an trioblaid a's lagha ad chòir.

So mar tha 'g èirigh do dh' anman dealtach cladharra: tha iad daonnan fo eagal an namhud, air a laigead, is air fhaidead ge 'm bi e uapa; a h-uile mionaid tha iad fo fhiamh, gu'n d' thèid tuilleadh eallaich orra na 's urruinn daibh a ghiùlan, agus mar sin am pèin nuair is mua an socair. Agus o so biodh fios agad gur boinne puinsein am peacadh so, a tha cur gaiseadh anns na subhailcean, cha'n ann a mhàin nan ciad fhàs, ach déis daibh tighinn gu ire.

Biodh brath agad gur ionann dolaidh an reudain air an fhiodh, agus milleadh na leisg air caithe-beatha spioradail, is gur mòr a beud ann an lamhan an deomhain gu daoine tharruing gu lion, gu h-àraid iadsa a tha sireadh gu caithebeatha spioradail.

Biodh sùil agad mata ort fhein, cleachd urnaigh, agus dian deagh-oibrichean; na cuir dàil ann ad èideadh-bainns', uidheamachadh gus an t àm d' theid do ghairm dol an coinneamh fir-nabainnse a' tighinn a flathanas. Ach a' h-uile là cuimhnich, nach do gheall an Tì a thuig gus a' mhaduinn thu na thròcair, na gràsan ciadna dhut gu h-oidhchie. Agus nuair a thig an oidhche cha'n'eil barrantas 'sa bith agad gu faic thu an ath latha. Air an aobhar sin caith gach latha mar gu 'm b'e dearrsa mu dheireadh dhe t' shaoghal. Na biodh dad ad bheachd ach toil Dè, agus bi daonnan fo fhiamh mu' n chunntas chruaidh a ghabhas Dia dhiot mu 'n h-uile mionaid dhe d' thìm.

Aon fhacal eile. Ge do rachadh tu ro mhòran gnothaichean, ge do ghabhadh tu anabarr saothrach, tuig agad fhein gu na chaill thu an latha, is gu bheil t' obair air fad gun fheum, mur do choisinn thu ioma buaidh air t' ana-miannan, agus air do thoil fhein: mur robh thu ro-thàingeil do Dhia airson a thiodhlaicean dhut, is gu h-àraid airson is gu 'n d' fhuilig e am bàs air do shon: mur d' fhurain thu a h-uile crois a thàinig ort mar ghràsan o Athair na tròcaire, mar mhiadhoinean gu d' ghlanadh o d' pheacannan lionor.

## XXI. CAIB.

*Mar a bheirear dea-fheum as na ceudan corporra; is mar a dh' fhaodas iad ar comhnadh gu smaointean diadhaidh.*

Gus ar ceudan corporra thoirt gu rian ceart tha anabarr faicill agus saothair riatanach: a thaobh is gu bheil an fheoil, friamh gach miann coirbte a h-unnainn, anabarrach tìtheach air toileachadh dhi fhein. Agus o nach'eil seòl eil' aice air i fhein a riarachadh, tha i fosladh nan ceudan corporra gu ruighinn air a miann, a chitear leis an anam tro'n dorus sin mar gu 'm b' ann an sgàthan. Mar sin leis an t-snaim a tha eadar an t-anam agus a' cholunn, tha an toileachadh talmhaidh, an dèis ruith ro na ceudan corporra, a' bristeadh a stigh mar phlàigh air buadhan an anama, agus a' truailleadh an duine air fad.

So an leigheas a tha ri fhiachuinn ris an olc fhuathasach so: Biodh deagh-aire agad air do cheudan corporra: na dian ionnramaidean dhiu uair air bith ach gu math, gu crìch mhath, gu stà dhut, no airson gnothaich tur feumail; ach gu bràch na tarruing toil-inntinn uapa. Ma ruitheas iad uair air bith uat air faondra', mar gu'm b' ann gun fhios dut, ma leumas iad thairis air a' chrìch a shuidhich reuson, gairm air an ais iad gu luath, agus cuir air rian iad ann a' seòl is gu'n iarr iad, cha 'n e toileachadh brèige a rudan, ach comhnadh nach beag do'n anam gu fàs diadhaidh agus coimhlion o amharc air nichean talmhaidh: air chor is gu 'm faod an t-anam le neart smaoineachaidh dìreadh suas o eòlas air rudan talmhuidh gu eòlas an Dè mhòir. Gabhaidh so dianamh air an dòigh so. Nuair a thig cuspair dealbhach fo h-aon 'sa bith dhe d' cheudan, na gabh beachd air le sùil fheòla, ach le sùilean na tuigse, agus thoir

an aire, ma tha dad air bith aige, a thaitnea ri d' phollaran, nach ann uaithe fhein a tha sin aige, ach o Dhia, a chruthaich e, 'sa thug dh: le laimh fhial a h-uile buaidh mhath dhealbhacl a th' aige. Gabh toileachadh a sin, a' smaoineachadh gur e an Tì mhòr uilechumhachdach aoi ughdair gach àilleachd a tha na chreutairean agus gu bheil na buadhan sin uile aige ann fhein le tuille glòir agus maise no tha iad ri fhaotuinn anns na creutairean a's bòidhche a chaidh a chruthachadh.

Nuair a sheallas tu air gniomh dealbhach 'sa bith feadh an domhain, cuimhnich gur neoni as fhein e; tog t'inntinn suas gus an laimh fheartai a rinn e agus dian uail as; a' cantuinn; O mo Dhia, is tu aona chuspair mo mhiann. Nach aoibhinn ri smaoineachadh nach 'eil ann am maise chreutairean ach faileas fann air do ghlòir, 's gur tu fhein aon fhuaran a h-uile mathais.

Nuair a chi thu craobhan no geugan fo bhlàth, no luibhean bòidheach ri faicinn, cuimhnich gur e an gliocas gun chrioch a tha gu diomhair gan altrum: agus abair ris; O Dhè bheò, ughdair na beatha, 'sa rùin m'anma, 'S ann uatsa, unnadsa, agus leatsa a tha beatha agus maise gach ni air talamh.

Ri faicinn ainmhidhean, tog t' inntinn is do chridhe suas ri Dia, a tha toirt muthachadh is gluasad dhaibh: ag gradh le mòran umhlachd is gràidh: O Dhia mhòir a tha toirt gluasaid do gach ni gun ghluasad thu fhein, is mòr m' aighear, a' smaoineachadh air do bheatha bhithbhuan air nach d' thig caochladh. Nuair a ghabhas tu iongatas a maise chlan-daoine, sgar o chèile san uair an dreach a chi an t-sùil o'n sgeìmh nach fhaic ach an tuigse, stad an so, a' cuimhneachadh gur ann o fhreumh dhiomhair'

s o mhaise an Dè gun tùs, a tha h-uile sgèimh oluinne, is abair ann ad chridhe fhein; feuch n so boinne beag a thuit a aibheis gun chrioch, cuan gun iomall, o bheil feartan gun aireamh n struthadh gun tamh. O mar tha m'anam a' aghadh le sòlas, a' smaoineachadh air do mhaise hiorruidh, màthair aobhair gach rud àghor air alamh!

Nuair a choinnicheas tu duine làn gliocais no aoimhneis no subhailc air bith eile, cuir air leth nar an ciadna an ni th' aige uaithe fhein o 'n ud a fhuair e a flathanas; agus an sin abair, o Dhè nan uile shubhailcean! cha'n urruinn mi n' aoibhneas a luaidh, nuair a smaoinicheas mi, ur h-ann uatsa a tha h-uile mathas, agus gur ior neoni coimhlionachd chreutairean cruth-aicht' ann an coimeas ri d' mhòralachd. Mìle beannachd dhut airson so, is gach mathas eile, bhuilich thu air mo choimhearsnach no orm hein. Gabh truas ri m' bhochduin: seall air ho feumach sa tha mi air a leithid so (no sud) lo shubhailc àraidh.

Nuair a ni thu gniomh math, cuimhnich gur Dia a's urruinn dha, is nach 'eil unnadsa ach nneal na laimh: an sin a'togail do shùilean suas ris, abair, o Mhaighistir an domhain is ait leam ri thuigsinn, nach 'eil e am chomas fhein a' bheag a dhianamh, is gur tusa ciad thùs is ceann-aobhair gach ni.

Nuair a bhlaiseas tu rud milis air bith, cuimh-nich gur e Dia mhàin a b' urruinn am blas tait-neach so a thoirt da, dian t' aobhar uail air fad dheth, is can ann ad chridhe; o m' anam bi aoibhinn, gur ann an Dia tha brìgh gach sòlais, 's as eugais gur faoin a h-uile sòghalachd! Nuair a fhairgheas tu fàile cùbhraidh, thoir an aire nach stad thu aig an teileachadh fhaoin sin; ach

tog do chridhe gu flathanas, agus tuig gur ann o Dhia a thàinig am boladh so; gabh toileachadh.as, agus guidh air, is gur e àrd mhaighistir a h-uile sòlais, gu'n tairngeadh e t' anam, 'se saor o gach dèidh thalmhaidh, uige fhein, mar spìosradh cùbhraidh.

An aon facal, nuair a chluinneas tu binneas ciuil, smaoinich air Dia, agus abair, o mo Dhia tha mo chridhe a' snàmh an sòlas; bheir smaoineacheadh air fheartan diadhaidh, a tha uile seinn gu d' ghòir, air m' anam, aingle, daoine, is gach creutair leum le aighir nan ceòl.

## XXII. CAIB.

*Mar a dh' fhaodas nichean talmhaidh ar comhnadh gu diomhaireachd beatha agus pàis ar Slànair a thoirt fonear.*

Dh' fhiach mi dhut martha mar a dh' èireas tu o nichean-talmhaidh gu smaoineachadh air mòralachd Dè; ionnsuich a nis mar a thairngeas tu na rudan ciadna gu beò-smaoineachadh air diomhaireachd naoimh beatha agus bàs ar Slànair. Cha'n 'eil ni 'sa chruinne nach fhaod so a chur air shùilean dhut.

Thoir an aire an toisneach mata, mar a thuirt mi a cheana, gur e Dia ciad ughdair a h-uile ni; is gur e esan a thug do chreutairean, gu ruig' an fheadhainn a's àirde, am beatha, am maise, is gach dea-bhuaidh a th' aca. An dèis sin amhairc le ioghnadh air mòr mhathas ard uachdrain an domhain, a dh' islich e fein cho fad is gu na gabh e colunn daonda, is gu'n dh' fhuilig e bàs maslach gus ar sàbhaladh, a' leigeil le chreutairean fhein cuideachd èirigh na aghaidh'sa thairngeadh ris a' chrois. Ach ma's àill leat ànradh

agus fhulangas 'a thuigsinn ceart, cuiridh gach ni mu chuairt dut sin an cuimhne dhut.

Nuair a chi thu airm, slatan, cùird, dreaghan, mile, tairngean, ùird, cuimhnichidh tu gu'm b' ad sin ionnramaidean a phàis. Cuiridh bothan bochd taigh' air shùilean dhut a' stapull, agus a' bhrasach anns na chuireadh e. Bheir na beinnean uisge, a thuiteas air an talamah gu t' inntinn am fallus fala a bhrùchd ro choluinn ann an garradh Olibhet. Cuimhnichidh na clachan dhut na creagan a sgàin aig àm a bhàis.

Nuair a' bheir thu sùil air a' ghrèin no air an talamh, thoir an aire gu na chrith an talamh, is gu na dhorchaich a' ghrian an trà a thilg e an anail. Nuair a chi thu bùrn, cuimhnich air an uisg' a thaom a mach o thaobh; agus mar sin is cuimhneachan mìle rud eil' air a phàis.

Nuair a dh' òlas tu deoch, smaoinich air an fhion-gheur is an domhlas a ghabh ar Slànair naomh o lamhan a naimhdean. Ma tha thu a' gabhail tuille 'sa chòir do thoileachadh a spiosadh cùbhraidh, cuimhnich air droch fhàile nan collunnan marbha a dh' fhairich ar Slànair air sliabh Chalbhari; an àm cur ort t' aodaich, cuimhnich gu'n deach Mac Dè a sgeadachadh 'n'r colunn daonda, gu sinn' èideadh le dhiadhachd. An àm cur dhiot t' aodaich, sàmhlaich thu fhad fhein gu bheil thu ga fhaicinn ga rùsgadh le lamhan a luchd pianaidh, gus a sgiùrsadh gun àil, agus a thairngeadh ris a' chrois air do shon. Nuair a chluinneas tu glaodhaich, cuimhnich air iolaich bhuaireasaich an t-sluaigh gun chiall an aghaidh an Tighearna, ag èigheach; cuirt' as da, cuirt' as da, ceus e, ceus e.

Cho tric 'sa chluinneas tu an clag a' bualadh, thoir an aire gu'n robh chridhe beannaicht Ios'a losgail anns an ghàrradh le cruaidh spàirn, ri

faicinn na dòruinn ghàbhaidh a bha a' feitheamh air, no smaoinich gu bheil thu a' cluinntinn buillean nan òrd leis an robh na saighdearan gu thairngeadh ris a' chrann-cheusda. An aon fhacal, rud 'sa bith a bhios tu fhein a' fulang, no chi thu an t-atharrach am fulang, tuig agad fhein, gur beag sin laimh ris an dòruinn cuir agus anma a dh' fhuilig do shlàinair air do shon an àm fàgail na beatha so.

## XXIII. CAIB.

*Dòighean eile leis am faod ar ceudan corporra tigh inn gu stà dhuinn an ioma càs.*

Dhiach mi cheana mar a fhaodar an inntinn a thogail o rudan talmhaidh gu nichean spioradail agus gu rùin dhiomhair Iosa Chriost' a thoir fonear ; gabhaidh mi air m' adhart gu cuspair ean eile smaointean a thoirt am follais : air chor is gu faod gach aon e fein a riarachadh air rèir a thogail agus a chràbhaidh ; rud a thig gu stà cha 'n ann a mhàin do na daoine laga, ach do'n fheadhainn a's fhaide aire adhart ; oir cha 'n ann air aon rathad a tha iad uile a' triall gu coimhlionachd, is cha 'n ionnan comas dhaibh uil' air àrd smaointean. Ach cha ruig thu leas dad do dh' eagal a bhith ort, gu 'n tog na dòigh ean lionor so imcheist dhut, stiùradh reuson thu gabh combairle cinn-iuil ghlic, gèill gu h-iriosal do 'n rian a chuireas e mu d' choinneamh, cha 'n ann a mhian anns an rud a tha mi cantuinn an dràsda, ach anns gach ni a their mi an dèigh so cuideachd.

Nuair chi thu mata ni air bith taitneach do'n t-sùil, is miaghail aig clann-daoine, smaonich agad fein, gur suaraich' e na 'm poll a tha fo d chasan, laimh ris na nichean a tha 'n gealltuinn

huinn ann a' flathanas, an t-ionad gus an còir hutsa a bhith an comhnuidh a' triall, le seall-uinn sios air gach ni eile. Nuair a shellas tu ir a' ghrèin, smaoinich gu bheil t' anam fo èide' an gràs nas gile, is nas bòidhche nan iarmailt ile: ach as eugais an trusgain so nas duaichnidh a iutharna. Ag amharc air an athar, tog do maointean suas gu flathanas, agus leag t' inn-inn air an àite sin far a bheil fois shiorruidh hut cinnteach, ma bhios do chaithe-beatha eochiontach agus diadhaidh air talamh.

Ma chluinneas tu ceileir ian, smaoinich air hàrrais, far a bheil glòir Dè ga seinn gun las-chadh: is anns an àm chiadna guidh air Dia, u 'n dianadh e toillteannach thu air moladh iorruidh thoirt da am miasg nan spiorad beann-ichte.

Ma bhios tu air do thogail gu mòr le maise hreutairean, smaonich gu bheil thu faicinn an àibhistear ga falach fein fo 'n sgèimh bhrèige in, an geall air do lot, is beatha t' anma thoirt at; is abair ris le corruich naoimh; as 'm fhian-is a nathair mollaichte, is faoin dhut a bhith ad cheiltinn fhein gu mise a' sgrios. Tionnd-idh an sin ri Dia, agus abair ris; beannaichte n robh t' ainm, a tha fiachuinn dhomsa foill n namhud is gam armadh ro-laimh air a shon: sin ruith gu lotan do Shlanair, mar dhìdean innteach dhut, beachdneach air an dòruinn hruim a dh' fhuilig e air do shon, gus do nighe' d' pheacannan, agus gu gràin a chur an ad hridhe air a h-uile toileachadh saoghalta.

Dòigh eile air seachnadh a' bhuairidh a thig mhaise chreutairean, 'se smaoineachadh gur òr an t-atharrachadh a ni am bàs air an rud 's àillidh coltas. Nuair a bhios tu a folbh an athaid, cuimhnich gu bheil a h-uile ceum gad

thoirt nas teinn' air an uaigh. Is mall ian ai iteig, is mall siubhal nan struth, seach lua beatha mhic-an-duine. Bheir stoirm a millea gach dùil, bheir tairneanach a ghluaiseas an tal amh, nar cuimhn' a' latha mu dheireadh, a sireadh oirnn ar glùn a lùbadh air bhialaobh a bhi ithimh mhòir, a thoirt aoraidh dha, 'sa ghrios ad air, gu n'comhnadh e sinn gu dianamh deas sa àm gu tighinn na làthair, ma leagh sinn air folb san lath' ud le fiamh.

Ma 's math leat sgiorraidhean lionor na beath so thionndadh gu math dhut, faodaidh tu n seòlaichean so a leanail. Ma dh' fhuilgeas tu mar gu 'm b' eadh, teas, no fuachd, no anshocai 'sa bith eile, ma bhios mulad no leann-dubh ga tharmachadh, thoir rian siorruidh an freasdai fonear, a chuir an trioblaid so ad rathad gu d bhuannachd, agus a thomhais na ghliocas i ri d neart. Mar sin chi thu le sòlas gu bheil taobl blà caoimhneil aig Athair na tròcaire riut ni a tha soilleir o 'n chothrom a tha e toirt dhu air a sheirbheiseachadh anns an dòigh a 's tait niche leis.

Am faicinn mata gu bheil rathad agad na fhearr na bh' agad riamh air a thoileachadh abair: a nis air a coimhlionadh unnamsa th toil na Tì ud, a dh' òrduich dhomsa na iochd t-siorruchd an anshochair so air an latha an diugh. Gu robh ainm beannaichte gu bràch Nuair a dh' èireas smaoineachadh math air bitl ad chride, tuig gur h-ann o Dhia a thain' e, agu thoir an tàing a 's còir dhut do dh' Athair gach soillse. Nuair a leughas tu leabhar diadhaidh smaoinich gur e a' Spiorad Naomh a tha a' labh airt riut, agus a theagaisg a bhrìgh. Nuair a chi thu crois, seall oirre mar shuaicheantas Ios Criosta, do cheannard: agus cuimhnich ma thèid

u ach an ceum a's lagha uaipe, gu 'n tuit thu in an lamhaibh naimhdean gun tròcair, ach ma anas tu do cheannard, gabhair a stigh do riochd lathanais thu, a' dealradh fo chrùn glòrach do uadh.

Nuair a chi thu dealbh na h-òighe beannaichte loire, tairg do chridhe do mhàthair na tròcaire n, is biodh aighear ort maille rith' airson is gu d' rinn i riamh toil Dè gun fhàillinn : airson gu 'n d' rug i ar Slànair, is gu 'n d' àraich i bainne fhein e. An aon fhacal thoir tàing dhi rson a chomhnaidh a tha i a' toirt dhaibhse le a dh' iarras e nan gleachd ri namhaid chlann-oine. Nuair a chi thu iomhaighean nan naomh, imhnichidh tu air na gaisgich threubhach sin hriost', a gleachd gu cruadalach gu ruig am s, 'sa dh' fhàg slighe nan dèigh, air a' faod u imeachd, ma tha sùil agad ri pàirt na'n glòir.

Nuair a chluinneas tu a' clag an seinn tri uairt airson fàilt an aingil, faoda' tu beagan aoineachaidh a dhianamh air na facail a tha l ro 'n h-uile beannachadh Moire. A' chiad ir, thoir tàing do Dhia airson na teachdaireachd lòrmhor so a chuir e dh' ionnsuidh Mhoire, d bu chiad tùs do gniomh mòr ar sàbhalaidh. An ath uair dian co-aoibhneas ri Moire airson h-àrd inbhe gus na thog Dia i airson a mòr hlachd. An treas uair thoir aoradh do 'n acal a tha nis air gabhail colunn daonda.— dèis sin thoir an onair iomchuid dha Mhàth- naoimh, is do 'n aingeal Ghàbriel.

Gach uair dhiu sin, gu h-àraidh an uair mu eireadh, bhitheadh e iomchuidh ar ceann a romadh mar thuilleadh onair do 'n mhistire òir so. O na dh' fhaodar na gniomhan so ianamh uair air bith, comharraichidh sinn a ch gniomhan eil' a bhios nas freagraiche do

na tràthan sin, much miadhoin- là, agus ana much; ach na gniomhan sin uile buinidh do phàis ar Slànair. Ach cha 'n fhaod sinn gun chimhneachadh gu tric air an dòruinn ghoirt a dh' fhuilig an òigh bheannaichte an àm na pàise. Cha bhiodh ann ach fior mhi-thàingealachd dearmad a dhianamh air so. Mu oidhche cuimhnich, gu 'm bu ghoirt cràiteach a bha cridhe mu fhallus fala mic Iosa, mu ghlacail 'sa ghàrradh is gu'm bu trom tiomhaidh thug i an oidhche ud. Much dian co-chaoidh maille rithe na dòruinn, faicinn a mic ghràdhaich ga tharruing gu Piolaid is gu Herod, air a dhìte' gu bàs, a' giùlan uallach trom na croise gus an t-àite an rachadh a cheusadh. Mu miadhoin-là smaoinich air a chlaidheamh gheur a lot cridhe na màthar brònaich so si faicinn a mic ga cheusadh, a' tilgeadh na h-analach, 'san t-sleagh ga sàthadh na thaobh.

Faodar na smaointean diadhaidh so mu bhròn na h-òighe beannacht' a leanail, o anamuch dihaoine gu miaduinn disathurna; ach na smaointean roimhe sin faodar an toirt fonear laithean eile. Ach an dèigh sin uile lean cràbhadh do chridhe fein, air rèir is mar a ghluaisear thu le d' cheudan air a leth-amach.

Am beagan bhriathran, an dòigh a 's fhearr air na ceudan corporra a chur fo riaghailt, 'se so gu rian thu iad ann an seòl is nach leig thu le gaol no fuath air nichean talmhaidh drùghadh air do chride, ach air rèir 's mar a sheòlas toil Dè thu gu gaol no fuath thoirt do gach ni thig ad làthair.

A thaobh na seòlaichean lionor a thug m seachad gu rian a chur air do cheudan, thoir an aire nach b' e mo bheachd idir gu 'n dianadh tu t' aona gniomh deth so; bu chòir ga d' chridhe a bhith mar is trice a steach, agus a'smaoineachadh

r Dia ; do gnothach mòr 'se cath an taobh-
igh, a' cur smachd air t' ana-miannan, 'sa cur,
i gniomh nan subhailcean a tha nan aghaidh.
n aon rud a bha 'm mhiann, 'se gu 'n gabhadh
na seòlaichean so air àmaibh iomchuidh. Oir
a 'n ruigear a leas a bhith an dùil, gu 'n d'
èidear fad air àdhart ann a' naomhachd le
mada crábhadh : rud, ge math ann fhein, a dh'
aodar a mhi-gnàthachadh, air dòigh is gu 'n
ir e an inntinn ma dh' fhaoidte fo bhruaillean,
i 'm miadaich e fhein-spèis, is neo chunbhal-
hd ; am fosladh mar sin dorus do dh' ionnrachd-
i an deomhan.

## XXIV. CAIB.

*Mar is còir strian a chur ris an teangaidh.*

EUMAIDH sinn a bhith fhaicilleach air ar teang-
lh, a thaobh is gu bheil dèidh mhòr againn air
bhairt air gach ni a tha miannach le 'r cridhe.
e gnè phròis is màthair aobhair do 'n ghiomh so,
bhios a' cur am fiachan dhuinn gu bheil sinn nas
na fiosrachadh na tha sinn, agus mar sin làn
sd as ar n-eòlas fhein, tha sinn ga leigeil a
ach gu ro-dheònach, an dùil gu bheil sinn a
irt barrachd air feadhainn eil' ann an conalt-
dh, is gu 'm bu chòir do 'n chuideachd' uile
sdeachd ruinne.

Is duilich innse a liuthad peacadh a tha tigh-
n o 'n ghiomh mhollaichte so. A' dh' aon
acal faodar a radh, gu bheileas a' call mòran
ae leis, gur comhara cinnteach e air aineolas,
us air gòraich : gu bheil sgainnir is briagan
ı bichiontas na lòrg, gu 'm beil e fuarachadh
is cràbhaidh, an neartachadh ar ana-miannan
cleachdadh na teanga ri càinnt aotrom agus
iomhain.

Gus an giomh so a leigheas, so na comhairlea a bheirinn seachad. Na dian mòran bruidhn ri dà sheòrsa dhaoine, riusan nach 'eil a' gabh ail ach beag suim dhe t' sheanchas, eagal gu 'n cui thu seirbhe orra, no riusan a dh' èisdeas riut g deònach, eagal càinnt mhicheadach bristeadh mach uat. Na biodh do bhruidhean àrd no m rasach; oir tha a h-uile cuid dhiu searbh ri èisd eachd, is nan comhara air pròis is air ladarna:

Na labhair uair 'sa bith ort fein, no air d chàirdean, no air gnothach air bith a rinn th fhein, nas lagha na bhios fìor riatanas air, agu an sin fhein biodh e ann an ro-bheagan bhriath ran, agus le mòran stuamachd. Ma thachras t air duine a bhios a' labhairt air fein, na sea sios air, is na dian atharrais, ge b' ann gu fhàil linnean fhein a shoillseireachadh, agus gu mha ladh a bhiodh brìgh a sheanchais. Air do choimh earsnach is air a gnothaichean na labhair ac ainmig, nas lagha na bhios dea-chothrom aga air rud-eiginn a chantuinn gu chliù. Labhai gu ro-dheònach air Dia, 's air miad a ghràid dhuinn; ach eagal nach aithne dhut labhairt ai san dòigh cheirt, èisd ri feadhainn eil' air air a phuinc sin, agus cum gu math ad chuimhne n chluinneas tu.

A thaobh seanchais shaoghalta, ma thig e g d' chluasan, na leig leis drùghadh air do chridhe agus ma 's fheudar dhut èisdeachd gu freagrad thoirt seachad, tog an dràsd' agus rìs do chridh ri Dia, a tha ann a' flathanas, is a tha le sù fhial ag amharc ortsa, ge creutair suarach.— Cothromaich gu math do bhriathran mun lei thu leo tighinn a mach o d' bhilibh. Is beachd naich gu math air an rud a tha thu dol a chant uinn, oir is cinnteach an gnothach gu 'n abai thu tuilleadh 'sa chòir; agus nuair a ni thu sua

nn ad inntinn an rud a tha thu dol a chantuinn, aoda' tu beagan a sgathadh dheth, oir chi thu n dèigh laimh gu 'n duirt thu tuille 'sa chòir.

Tha tosdachd ro-fheumail anns a' chath spiordail, agus an fheadhainn a chleachdas i, faodidh iad a bhith cinnteach a buaidh ; oir tha na aoine tosdach am bichiontas an-earbsach asda hein, earbsach a Dia, dèidheil air urnaigh, gus tioma air subhailcean a chleachdadh.

Gus gu 'n d' thugadh tu spèis do thosdachd, maoinich air na buadhan àluinn a th' aig an -subhailc sin, agus na h-uilc gun aireamh a tha n cois a' ghiomh a tha na h-aghaidh. A bharr ir sin, ma 's math leat thu fhein a thoirt gu eagan bhriathran, fuirich sàmhach an nuair a ha cead agad labhairt, nas lagha na thig sin u dolaidh dhut fhein no do 'n atharrach.—Seachuinn daonnan càinnt gun mhath: dian uideachda do Dhia, do na h-ainglibh, is do na aoimh a raghuinn air daoine. An aon fhacal, na bhios an cogadh mòr a ghabh thu fos laimh ' tighinn fonear dhut, is gann a gheobh thu in' air t' anail a tharruing, agus is lagha na sin dh' fhaodas tu a' bheag dhe d' thìm a thilgadh air folbh ann an seanchas faoin gòrach.

## XXV. CAIB.

*Gu feum saighdear Iosa Chriost', a tha an geall dol ri aodan a naimhdean, agus buaidh a thoirt orra, gach ni a sheachnadh cho math 'sa dh' fhaodas e, a chuireas furban air inntinn.*

GACH uair a chailleas sinn sìth ar n-inntinn umaidh sinn a h-uile saothair a gabhail gus a leidheadh air ais ; ach a dh' aon rud a dh' fhaodas tachairt, cha 'n urruinnear a call gu bràch a luasgadh, ach le 'r coire fhein. Tha e cinn-

teach gu feum mulad a bhith oirnn airson a
peacannan, ach is mulad sèimh cuibheasach
dh' fheumas a bhith an sin, mar a thuirt n
gu tric. Bu chòir dhuinn truas a gabhail ris n
peacaich gu lèir, agus an sgrios shiorruidh
chumha nar cridheachan. Ach bu chòir do '
bhròn so a bhith saor o 'n h-uile furban is buai
eadh, mar rud a tha tighinn o 'n fhìor charranı
achd.

Na h-uile lionor sin a tha lòrg na beatha s
mar tha easlaintean, lotan, bàs chàirdean
dhàimhich, plàighean, cogadh, losgadh, 'sa dos
aincan mar sin, o bheil daoine a' teicheadh m
o rudan a tha an aghaidh an nàdair, a tl
daonnan gràineach air fulangas: na h-uile si
uile, tha mi radh, faodar le comhnadh ghràs
Dè ghlacail, cha'n ann a mhàin le cridhe striocht
ach le toil-inntinn; le sinn a shealltuinn or
mar bhreitheanas fallain do na peacaich, no m
aobhar buannachd shiorruidh do na daoine math

Airson an dà reusoin sin, 'si toil an Atha
shiorruidh trioblaidean a thilgeadh nar ratha
Ach is cinnteach an gnothach, fhad 'sa bhios
cridhe leagte ri toil Dè, nach urruinn na diac
uinnean a's cruaidhe sìth ar n-inntinn a ghluasa
A thuilleadh air sin, tha h-uile bruaillean inntir
ro-mhi-thaitneach do Dhia; oir a dh' aon tao
ge d' thig e tha e daonnan peacach, mar rud
tha 'g èirigh o ghrunnd salach, ar spèis dhi
fhein. Ime sin, fiach am faic thu ro' laimh
buairidhean a tha coltach tachairt ort, agus di
deas airson an giùlan le faighidin. Thoir
aire nach 'eil ann an uile na beathasa, air
truimead an sùilean dhaoine, ach faileis, a chio
nach urruinn daibh maoin fhìrinneach a tho
uainn: is gu bheil Dia gan òrduchadh, is g
leigeil air adhart airson na reusoin a thuirt ı

no airson reusoin mhath' eile nach lèir dhuinne, ach a tha fior cheart.

Thig e gu mòran stà dhut t' inntinn a chumail socrach mar so a' miasg uile thrioblaidean na beathasa; ach gun an t-sìth so thig do dhleasnasan cràbhaidh gu neoni: gun tighinn air a mhiad 'sa tha bruaillean gad nochdadh ri buaireadh an namhud, gun chomas agad aire slighe chinntich dhìrich nan subhailcean fhaicinn.

Tha an deomhan a' dol gu dhichioll, fiach a' fuadaich e sìth o d' chridhe, 'sgur math a tha brath aige gur ann an sìth a mhàin a thuineas Dia, is gur ann an ionad na sìth a tha e dianamh a mhiarailtean a 's mua. Leis a sin tha sàtan a' fiachuinn ris a h-uile dòigh air a bristeadh; gus ar mealladh, cha sheachuinn e gniomhan air a bheil dea-choltas a chur nar chridhe, ach a tha fada o bhith na nàdar mar sin, mar tha rèidh ri thuigsinn, ach gu h-araid o 'n luasgan a chuireas iad air sìth ar n-inntinn.

Mar leigheas air olc cho cunnartach, nuair a chuireas an namhaid gnothach ùr 'sa bith nar ceann, thugamaid an aire, nach bi sinn mua's deas gus a leigeil a stigh nar cridhe; an toiseach caisgemid buathadh ar nàdair, a tha 'g èirigh o fein-speis, an sin cuiremid an gnothach air bhialaobh Dè, a' griosad air gu dùrachdach gu fiachadh e dhuinn co dhiu a tha an gnothach a' tighinn uaithe fhein no o 'n namhaid; agus gus a bhith nas cinntiche 'sa chùis, bu chòir dhuinn comhairle ar cinn-iuil a shireadh. Is ge do bhithemid tur cinnteach gur an o'n Spiorad Naomh fein a thàing an gnothach, cha bu chòir dhuinn a dhianamh gus an caisg sinn ar ro-bhraise gu chur an cèill: oir an dèis a' chiosnachaidh so oirnn fhein, bithidh an obair mòran nas taitniche do Dhia, na bhiodh i le cur air adhart le roileasg;

is iomadh uair tha an claoidh so oirnn fein nas luachaire am fianuis Dè nan tùrn fhein. Mar so a' cur air chùl a h-uile droch ghluasad, agus an smachdachadh brais' ar nàdair mun dian sinn rudan matha fein, faodaidh sinn mòr shìth a ghleidheadh nar chridheachan.

Mar an ciadna tha e iomchuidh diù dhianamh do sheòrsa campair-inntinn a dh' èireas nar cridhe, a tha tighinn a bhrìgh coltais o Dhia, as leth an agairt cogais a tha na chois airson a pheacaidh, ach ga rìreamh san o pratan shàtain a tha e cinneachadh; mar is furasda chomhdach mar so; ma bheir a leithid so do dhorran sinn gu barrachd umhlachd, ma leasaicheas e air càil gu beirtean matha dhianamh, ma miadaicheas e ar dòchas an Dia, is còir dhuinn a ghlacail le buidheachas, mar thiodhlac a flathanas; ach ma thogas e sinn gu furban, ma laghdaicheas e ar misneach ma dh' fhàgas e leisg, mèirgeach, neo-shanntach sinn nar dleasnas, faodaidh sinn a thuigsinn gur h-ann o cheilg an namhud a tha e, is gur còir a leigeadh seachad gun an t-suim a 's lagha ghabhail dheth.

Rud eile, is tha e tachairt gu tric, gur iad uilc na beatha so a tha gar cur fo smùirean; ach mar leigheas air so tha dà rud ri dhianamh seall an toiseach ciod a thig as na h-uilc sin, an e ar spèis do choimhlionachd, no 'n i ar spèis dhinn fhein a chuireas iad air chùl: Ma 'si ar spèis dhinn fhein, ar namhaid a 's mua, cha 'n 'eil fà gearain againn, ach aobhar toil-inntinn is buidheachais, mar thiodhlaicean a tha Dia a buileachadh oirnn. Ach ma tha iad ag iarraidh ar tilgeadh a slighe na coimhlionachd, no gràin a thoirt duinn air subhailcean, cha 'n fhaod sinn airson sin dol gu droch mhisnich, no siochain ar n-inntinn a chall, mar a chitear an dèigh so

An ath leigheas, 'se ar n-intinn a thogail suas ri Dia, agus furan, gun seachnadh air ni, a chur air gach rud a dh' òrduicheas esan; a' creidsinn gu daingean nach 'eil crois a luthaigeas e thighinn oirnn, nach tionndaidh a mach nan aobhair bheannachdan gun àirimh dhuinn; mur bi an fhàillinn againn fhein, le cion eòlais air an tarruing gus a' bhuannachd a 's mua dhuinn.

## XXVI. CAIB.

*Ciod a th' againn ri dhianamh nuair a thèid ar lot anns a' chath spioradail.*

Nuair a bheir thu an aire gun deach do lot, 'se sin gu na thuit thu ann am peacadh air bith, co dhiu 's ann le failmse, no le comhairle shuidhichte, no le fior drochmheinn, na tuiteadh t' inntinn ro fhada; is na toir thu fhein seachad do chambar-inntinn is do leann-dubh: ach tog t' intinn suas ri Dia, is abair le earbsa mhòir is le cridhe iriosal; 's ann a nis a tha mi a' tuigsinn, o mo Dhia, gur neoni mi fein; oir ciod eile, ach peacadh is aimideachd a tha ri shàmhlachadh ri m' leithid do chreutair dall truagh mar tha mise? Lean a' smaoineachadh so gus thu fhein umhlachadh nas mua, agus gu do bròn a leasachadh airson do pheacaidh.

An sin le inntinn ro-shocraich thoir gràin do chridhe do na h-ana-miannan sin a's mua a tha streapa' riut, gu h-àraid an giomh sin a thug ort tuiteam: ag radh, a Thighearna, de an t-olc nach dianuinn, mur d' thigeadh do mhòr mhathas gam chomhnadh.

An sin thoir mìle tàing do dh' Athair na tròcaire, a tha cho fad o gabhail gu h-olc an tàir a thug thu dha is gur h-ann a tha e a' sìneadh a

lamh a mach ad choinnimh, eagal gu'n tuit thu 'sa chionta chiadna rithist.

An aon fhacal, le cridhe làn earbsa as, abair; fiach dhomh, o mo Dhia, co thu, fiach do chridhe iriosal do mhòr thròcair, math dhomh mo pheacadh; na leig air seachran uat fhein mi; neartaich mi le d' ghràsan ann a' rathad is nach toir mi tàir dhut tuilleadh.

An dèis so a' dhianamh, na cuir thu fhein gu furban, a dh' fhaighinn a mach co dhiu thug no nach tug Dia dhut mathanas: rud a bhiodh na obair fhaoin, is na chall tìme, 'sa tighinn o àrdan no o fhoill an deomhain, a tha 'g iarraidh do chur fo bhruaillean le lethid sin do leithgeulan. An àite sìn, earb thu fein ri iochd Dè, agus lean air na dleasnasan a tha thu cleachdadh, a chearta cho socrach is ged nach èireadh dhut beud. Ge do thachradh dhut tuiteam iomadaidh uair anns an latha, na càill an dèis sin an dòchas a 's còir dhut a bhith agad ann an Dia, ach lean an seòladh a thug mi dhut agus an dèis dhut tuiteam an ath uair, an treas uair, no nas trice, leasaich a h-uile h-uair do gràin ort fein, t' fhuath air a' pheacadh, is biodh t' fhaicill ort fhein nas mua is nas mua. Cuiridh so an namhaid na breislich, a thaobh 'sgur taitneach le Dia e; agus is aobhar nàire e do 'n deomhan, gu 'm biodh e air a mhaslachadh le neach air an d' thug e cho tric buaidh; agus air an aobhar sin bheir a h-uile h-ionnsuidh a 's urr' e, fiach an cuir e as do gabhail thu, rud a tha tric a dol leis, nuair a thachras air daoine nach 'eil tur faicleach air gluasadan an cridhe fein.

Ach mar is mua a bhios do dhiachuinn anns a' chùis so, 's ann is mua dh' fheumas tu dol gu d' dhichioll gu smachd a chur ort fein. Na foghnadh leat an dleasnas so a dhianamh aon

air, ach cuir an gniomh e gu tric; ged nach iodh ach aona pheacadh ri chur as do leth. Ime in ma dh' fhairgheas tu sac trom air t' inntinn, s do mhisneach am fàillinneachadh, feuma' tu n toiseach ionnsuidh a thoirt air sìth a shuidhachadh ann ad cridhe fhein, agus do dhòchas ' bheothachadh ann an Dia, an sin tog t' inninn suas gu flathanas, ach cuimhnich gu bheil m bruaillean a tha air uairibh an lòrg a' pheacidh, a' tighinn, cha 'n ann o mhulad airson an àir a fhuair Dia, ach o eagal as an diùghaltas a ha feitheamh air an òlc.

An dòigh air an t-sìth so, a tha cho taitneach gus cho feumail a chosnadh air ais, 'se gun uille smaoineachadh air a' chionta, ach air mòr nhathas Dè, a tha an comhnuidh deas, agus fad n geall air mathanas a thoirt do na peacaich a's nua, a' sireadh air a h-uile dòigh an tarruing gus an dleasnas, a snaim gu teann ris fhein, an naomhachadh, 'san toirt gu sonas siorruidh an dèis so. Nuair a bheir na smaointean so, no leithidean eile fois dha d' chridhe, beachdnaich an sin air miad do chiont' air an dòigh a dh' fhiach mi dhut.

An aon fhacal, nuair a thig thu gu sàcramaid na faoisid, rud bu math leam thu dhianamh gu tric, thoir ad chuimhne do pheacannan uile, aidich iad gun cheilg dha d' athair spioradail, ùraich t' aithreachas air a son, is cuir romhad gun tuiteam tuille.

## XXVII. CAIB.

*Na dòighean air a' bheil an deomhan a' buaireadh, 'sam mealladh na feadhnach sin a tha an geall air dea-bheusan a leanail, no thu fathast bàite 'sa pheacadh.*

Is cinnteach an gnothach gu bheil an deomhan

an comhnuidh an geall air cur as do chlann-daoine, is gur lionor dòigh a th' aig' air sin a dhianamh. Gus roinn dhe innleachadan fhiach-uinn dhut, cuiridh sinn mu choinnimh do shùl daoine ann an staidean fos leth ao-coltach ri chèile. Cuid tha an ceangal cho teann an cuibhrichean a' pheacaidh, 'snach 'eil smaoineachadh aca air a slabhruidhean a bristeadh. Cuid eil' a tha deònach air iad fhein a shaoradh o sglàmhachd, ach nach 'eil a' dianamh ni gu sin a chosnadh. Cuid eile tha an dùil gu bheil iad air dea-ghabhail, ach an dèis sin uile ro-fhada uaithe. Feadhainn eile, a dh' aon fhacal, dèis dhaibh èirigh gus na subhailcean a's àirde, a' tuiteam air an ais gu staid nas miosa na bh' aca roimhe. Fiachaidh sinn fos leth gach seòrsa dhe na daoine sin anns na caibideilibh so a leanas.

## XXVIII. CAIB.

*Innleachdan an deomhain gu cur as do 'n fheadhain a thairngeas e an luib a' pheacaidh.*

Cha luaithe a chuireas an deomhan neach ann an lion a' pheacaidh, na bheir e a h-uile h-ionnsuidh air smaontean an duine sin a thionndadh o 'n h-uile ni a bheir a staid fhuathasach anns a' bheil e am follais dha. Cha 'n fhoghainn leis a h-uile dearrsa soluis a thig a fhlathanas fhuadach, agus smaointean olc a chur nan àite, bheir e ionnsuidh air a smàladh fodha nas fhaide, le cumartan a thilgeadh na rathad, fiach an tuit e rithist anns a' choire chiadna, no coire nas miosa. An t-anam, a' call air an dòigh sin solus fhlathanais, tha e a' càrnadh suas peacaidh air muin peacaidh, is ga chruadhachadh fhein anns an olc. Mar sin tha e ga luidreadh fhein san eabar, a' tuiteam o dhorchadas, gu dorchadas, o shloc gu

sloc, an sior dhol nas fhaid' o rathad an t-sàbhalaidh, agus an sior mhìreadh ciont' air cionta, nas lagha na thèid a thiarnadh le gràsan sonraichhte.

An leigheas a 's freagraiche do'n olc so, 'se aontachadh do ghràsan Dè gun dàil, a bheir o dhorchadas gu solus e, o droch bheirt gu subhailcean; togadh e ghuth gu dùrachdadh, ag radh: A Thigearna dian mo chomhnadh, thoir cobhair dhomh gun dàil! Na leig leam fuireach nas fhaid' ann an duibhre a' pheacaidh agus a' bhàis. An achanaich so, no a leithid eile tha ri chur suas gu tric: agus ma tha e gaircasach dha, bu chòir da ruith gu cheann-iuil gu luath, agus a chomhairle fhaotuinn an aghaidh ionnsuidhean an namhud; agus mur gabh so dianamh, lùbadh e e fein sios aig bonn a chroinn-cheusda, agus cuireadh e achanaich suas ri banrigh fhlathanais, a' griosad a h-iochd agus a comhnaidh; oir is cinnteach an gnothach gur ann le cruaidh ionnsuidh mar so a' bheirear buaidh, mar a chitear anns na caibideil a leanas.

## XXIX. CAIB.

*Na dòighean leis a bheil an deomhan a' bacail làn thionndadh na feadhnach sin a tha faicinn staid an cogais fhein, agus a tha rud-eiginn an geall air an caithe-beatha leasachadh, is mar a tha e tachairt gu tric gu bheil am beachd gun brìgh.*

Tha 'n fheadhainn a tha faicinn staid thruagh an anma, agus a tha 'n geall air a' chùis a leaghas, air am mealladh gu tric leis an deomhan, a dh' fhiachas ri thoirt orra chreidsinn gu bheil mòran dhe 'm beatha rompa, agus leis a sin nach 'eil dad do chunnart dàil a chur nan tionndadh. Cuiridh e nan ceann gu bheil an gnothach so ri dhian-

amh an toiseach, no chùis lagh' ud ri chur a darna taobh, no 'n tùrn ad eile ri chur seachac mum bi iad tur fuasgailte gu caithe-beatha diadh aidh a leantuinn, is gach dleasnas a bhuineas dl a chur an gniomh gu socrach.

Is lionor iad a tha, 'sa bhios a h-uile lath' ai an glacail anns a lion so. Ach faodaidh ia uile gun breug a' chionta a chur air am mhobh gaid fhein, ann an gnothach cuideachd anns a bheil glòir Dè, agus sàbhaladh an anma fhei ri choimhead air. An àite a bhith cantuinn ar màireach, am màireach, abradh gach aon dhiu an diugh, an diugh, is cha 'n e màireach; oi ciamar is urruinn dhomh a bhith cinnteach gu 'ı bi mi beò màireach. Is ge do bhithinn cinnteac as, am bu rud e a bhitheadh coltach ri sàbhalad m' anma a bhith cur dàil san aithreachas, ar bu chomharradh air sireadh bhuadh, a bhith dc an cunnartan lotan ùra.

Mar sin, cha 'n 'eil teagamh nach e gra aontachadh do ghairm fhlathanais an aon ratha air a' ribe so sheachnadh, cho math ris na rib ichean a dh' ainmich mi 'sa chaibideal roimhe so Le cantuinn grad aontachadh do gràsan fhlathan ais, cha bu math leam gu 'n saoilte gur e iarraidl lag, no ionnsuidh fhann gun bhrìgh a bha mi a ciallachadh, leis an deach mòran a mealladh agus fiachar sin leis na reusoin so a leanas. 'S chiad-dol-amach, cha'n e neo-earbsa as sinn fhein is earbsa a Dia is bonn do leithid so do dh iarraidh agus do thogradh. Agus an lòrg sin bithidh an t-anam, a bhios air a shèideadh suas l pròis dhiomhair air a mhealladh cho fad is gu 'ı gabh e coltas nan subhailcean an riochd nai subhalcean fhein. An leigheas air an olc so agus an solus a chi e, feumar fhaotuinn a flath anas o Dhia a tha leigeil dhuinn tuiteam, gus gı

n tuig sinn air ar cosg, gu bheil an earbsa a tha nn a' cur as sinn fhein ri chur air chùl, agus ri uidheachadh ann an gràsan Dè, agus gu bheil òlas iriosal air ar laigse fhein ri chur an ionad r n-àrdain uaignich. Mar sin cha 'n urruinn ograichean matha a bhith brìgheil gu bràch, mur i iad làidir stèidheil; is cha 'n urruinn daibh a hith làidir stèidheil mur seas iad air neo-earbsa s sinn fhein, is earbsa a Dia.

An ath reuson 'se so, nuair a chuireas sinn ud math air bith rombainn' gur h-ann air maise s air àilleachd nan subhailcean a tha sinn ag mharc, rud a thairngeas na h-inntinnean a 's aige gu 'n gaol, gun smaoineachadh idir air cho luilich agus a tha an toirt a mach; mar sin tha ridheachan meat a' maolachadh air a chiad taid-adh a chi iad dhe 'n trioblaid, is teichidh iad o n chath spioradail. Air an aobhar sin 'se an strì a tha riatanach gu subhailcean a bhuannachd, is ha 'n iad na subhailcean fhein, a thige' dhut a hoirt fonear. Amhairc mata air so, is dian thu hein deas air a shon. Biodh brath agad mar in ciadna, gur h-ann mar a's mua do mhisneach gad cheannsuchadh fhein, 'sa smachdachadh do naimhdean is luaithe a gheobh thu lamh-an-iachdar air gach cuimrig, gus an caith iad buil-each as uidh air n-uidh.

An treas reuson 'se so, an ro-dhèidh a th' gainn air ar buannachd fhein a raghuinn air uhhailcean 's air toil Dè: tha so gu tric a' achairt dhuinn ri linn sòlais spioradail a thigh-nn oirnn an àm anshochrach; oir an trà a hrèigeas a h-uile toileachadh saoghalta sinn, ha sinn gu tric a' cur romhuinn tionndadh ri Dia agus teannadh ri sheirbheis. Ach air chor s nach bi fàillinn 'sa chùis so, thugamaid an aire nach toir sin droch fheum a gràsan fhlathanais;

biomaid iriosal sealltuinneach mu na stiùranan math' a tha sinn a' cur romhuinn: thugamaid an aire dhuinn fhein o thuille 'sa chòir do theas cràbhaidh, a fhaodadh ar tarruing gu neo-chunbhalach gu bòidean a chur oirnn fhein a bhiodh fos cionn ar neart a choimhlionadh.

Ma bhios anshocair gar lèireadh, na h-iarramaid dol nas fhaide na ar crois a ghiùlan mar is còir, is mar rud a thàinig o Dhia, a' dianamh uail aisde, gun iarraidh air furtachd o 'n t-saoghal so no o fhlathanas fhein. Na biodh iarraidh no tnù againn ri ni ach gu 'n deònaicheadh an t-Athair siorruidh ar neartachadh fo 'n diachuinn anns a bheil sinn, is cur suas gu faighidneach ris a' h-uile trioblaid eile dheònaicheas a chur nar rathad.

## XXX. CAIB.

*Am mearachd anns a' bheil mòran a tha gan saoilsinn fein ann a' staid naoimh.*

Ged gheobhte buaidh air an naimhaid na chiad agus na ath ionnsuidh, bheir e dèis sin uil' an treas diachuinn. Fiachaidh e an toir e oirnn na h-ana-miannan is na giomhan a tha streapa' ruinn a dhiochuimhneachadh, agus lionaidh e ar ceann le faileasan brèige coimhlionachd, air nach ruig sinn a chaoidh, mar is math tha fios aige. Leis a' mhealltaireachd so, thatar gar lot gu tric agus gu trom gun smaoineachadh air an leigheas. Tha sinn gar mealladh fein le bhith saoilsinn gur ionann ar gniomh agus ar beachd, a' saoilsinn le pròis dhiomhair gur naoimh mhòra sinn fhein. Mar sin sa cheart àm nach cuir sinn suas ris an tàmailte no 'n tàir a 's lagha, tha sinn a' cur bòsd asuinn fhein mar dhaoine tha deas gu ful-

ing nam piantan a 's cruaidhe; seadh dòruinn a' phurgadair fhein airson gaoil Dè.

So aobhar na doille, sinn a bhith saoilsinn gur ionann àigne agus gniomh, is gur coltach sinne, nach duilig beud, ris an fheadhainn sinn a chaidh io 'n na diachuinnean bu ghoirte leis an fhaighdin bu mhua. Gus a' ribe cunnartach so sheachnadh, feumaidh sinn cur romhainn cath is gleachd ris na naimhdean lionor sin aig laimh. Fiachaidh so gu h-ealamh co dhiu tha ar rùn lag no làidir, fìrinneach no meallta: agus gluaisidh sinn mar sin gu coimblionachd air an t-slighe air an dh' imich na naoimh.

A thaobh na naimhdean sin nach 'eil ach ainmig a' cur dragh oirnn, cha ruig sinn a leas a bhith fo mhòran curaim mu 'n dèidhinn, nas lagha na shaoileas sinn gu 'n d' thoir iad ionnsuidh oirnn uair-eiginn. Anns a' chàs sin tha againn ri dianamh deas air a son, le rùn làidir buaidh a thoirt orra. Ach air a threasad ge cuir sinn romhuinn, na seallamaid air sin mar fhior bhuaidh, ge do dh' èireadh dhuinn car tamuill subhailcean a chur an gniomh, is dol air adhart greis mhath unnta. Biomaid daonnan iriosal; biodh sùil againn air ar laigse fhein an comhnuidh, agus biodh ar dòchas suidhichte ann an Dia na aonar: iarramaid air gu tric e gar neartachadh 'sa chath, agus ar dion o 'n h-uile gàbhadh, agus gu h-àraidh gu 'm fuadaicheadh e as ar cridhe a h-uile dànadas is uaibhreachas as ar neart fhein. Air an dòigh so faoda' sinn dìreadh an nàirt gus a' choimblionachd a 's àirde, ged bhiodh giomban beag' air uairibh unnainn 'sa fairtlichdinn oirnn; rud a tha toil mhath Dè a' fàgàil unnainn, gus ar n-umhlachadh, eagal gu 'n caillemid am beagan duais a choisinn ar deagh-oibrichean dhuinn.

## XXXI. CAIB.

*Na h-innleachdan a tha an deomhan a' cleachdadh gus ar tarruing o shlighe nan subhailcean.*

An ceathramh dòigh, mar thuirt mi, leis a' bheil an deomhan a' mealladh nam feadhnach sin a tha dol air adhart air slighe na coimhlionachd, 'se bhith a' cur dhleasnasan neo-fhreagrach, ge math unnta fhein, nan ceann; ann am beachd, le toirt orra sgur do chleachadh nan subhailcean iomchuidh, an tarruing uidh air n-uidh gu droch bheusan.

Mar shàmplair air so, nuair a' bhios duine tinn a' cur suas ri anshocair gu faighidneach, cuiridh an namhaid, eagal e thighinn gu cleachdadh na faighidin, mòran do gnothaichean diadhaidh air shùile dha, a dh' fhaodadh e dhianamh nam biodh a' shlàinte aige: bheir e air a cheidsinn gur mòr an t-seirbheis anns a' chàs sin a dh' fhaodadh e dhianamh do Dhia, dha choimhearsnach, is dha anam fhein. Nuair a choisneas an t-aibhistear cho fad so, is gu fàs an duin' easlainteach titheach air a shlàinte, 'si ath ionnsuidh a dhianamh mi-thoilichte fo aiceid, a tha cur èis air, agus mar is mua dhèidh air a shlàinte, 's ann is mua chorruich. Cha stad an namhaid an so, tha e ga shior phrosnachadh gu barrachd mi-fhaighidin fo ghalar, air a' bheil e nis a' coimhead marstairnich a tha dol eadar e is na gnothaiche dòchasach sin a ghabh e na cheann, mar rudan rothaitneach le Dia.

Nuair a choisnear an ceum so, siolaidh na beirtean matha lion beag is beag as inntinn, gun dad fhàgail nan dèigh ach campar-inntinn gun chuibheas, airson nach 'eil e saor o thinneas, maille ri gach olc eile, a tha 'n cois antlachd is mi-fhaighidin. Agus mar sin an àite subhailc na faighidin a chleachdadh, 's ann a tha 'n giomh a tha na

h-agaidh air tuineachadh na h-ionad. Gus a' bhreisleach so a leigheas, thoir an aire nach gabh thu gnothaichean diadhaidh, air bith fos laimh a bhios neo-fhreagrach do 'n easlaint' a tha thu fulang; oir, mar tha thu neo-chomasach air an cur an cèill san àm, cha bhiodh sireeadh gu 'n cur an gniomh ach cràdh cridhe. An car a 's lagha smaoinich nach toir Dia dhut, ann an rathdean diomhair a fhreasdail, no mar pheanas airson do pheacannan, urad do thoileachadh, is gu 'n dianadh tu na h-oibrichehean matha so, is gur fhearr leis t' fhaicinn leagte ri thoil, agus striochte fa laimh chumhachdaich.

Lean an dòigh chiadna an uair a thèid do chumail o bhòrd an Tighearna le comharle t' athair èisdeachd, no airson reusoin 'sa bith eile. Na biodh mighean ort, leig dhiot do thoil fhein, agus lean toil fhlathanais, ag radh; mur faiceadh Dia, fear rannsachaidh a' chridhe, fàillinn air chor-eiginn unnamsa, no mi-thàingealachd, cha rachadh mo chumail uaithe mar so. Cliù gu bràch dha ainm, a tha fiachuinn mar so dhomh mo mhi-thàingealachd. Tha mi làn chreidsinn, o mo Thighearna, gur àill leat mi ghiùlan gu faighidneach gach diachuinn a leigeas tu ann am charamh, is nach 'eil thu ag iarraidh a' bheag ormsa anns gach trioblaid, ach cur suas riu, agus do thoileachadh unnta, is mar sin, gu 'n tairginn dhut cridhe a bhios daonnan leagte ri d' thoil; ann a' rathad is gu faodadh e, le thusa a thighinn a gabhail comhnuidh ann, a bith air a lionadh le neart spioradail, is air a thiarnadh o chumhachdan ifrinn, a chuireadh a dhìth ortsa e. O Thighearna, agus a Shlànair, dian do thoil mhath fhein rium. A nis agus a rithist biodh do thoil naomh dhomsa na cùl-taic is na dìdean. Si m' uile achanaich, gu 'm biodh m' anam, 'se

glan o gach ni mi-thaitneach leatsa, agus sgeadaichte leas gach dea-bheus, uidheamaichte gus thusa a ghlacail, is gus gach ni a dh' òrduicheas tu a chur an gniomh.

Iadsan a leanas gu math na comhairlean so ge do bheireadh laigse an nàdair, no buaireadh an deomhain gu an gràineachadh air subhailcean no reobhadh a flathanas fein mar dhiachuinn air an umhlachd, orra fiachuinn ri gnothaichean matha a bhiodh fos cionn an neart, faodaidh iad a bhith cinnteach, gur h-ann gu leas an anma a thionndas a' chùis a màch, is gu Dia sheirbheiseachadh anns an dòigh is taitniche leis; an ni anns a bheil brìgh na coimhlionachd.

Rud eile, nuair a ghabhas tu miadhoinean 'sa bith a tha ceadaichte unnta fhein, agus a chleachd na naoimh, gu aiceid no easlaint' a leigheas, thoir an aire nach bi thu mua 's dèidheil no teinntidh air a' chùis a shoireachadh leat: ach bi làn sthriochte, agus leagte ri toil Dè: oir ciamar a tha fios agadsa, an ann leis na miadhoinean sin, no le miadhoinean eile a 's eifeachdaiche na iad, leis an àill le Dia do leigheas? Ma ni thu chaochla' is tu fhein a dh' fhuilgeas air a shon, oir theagamh nach fhaigh thu an rud air a' bheil thu cho fad' an geall; agus is beirt sin a leasaicheas do mhi-fhaighidin, no ged do bhitheadh tu air t' fhaicill an agaidh mi-fhaighidin, cha bhiodh i ach mèirgeach le ioma giomh, agus mar sin nas lagh mias agus toraidh am fianais Dè.

Tha car falachaidh eil' aig fein-ghaol, nach fhaodar a chleith, is a tha gu tric a' falach ar fàillinnean oirnn fhein, ge mòr, ge fuathasach unnta fhein iad. An duine, tinn mar gu 'm b' eadh, a tha làn antlachd fo dhochartas, bheireadh e a chreidsinn ort, gu bheil dea-reuson aige air a bhith mi-fhaighidneach. Their e, nach e

i-fhaighidin bu chòir a chantuinn ri m' ghear-n, ach mulad reusonta airson mo lochdan, air bheil an tinneas na dhiùghaltas: no their e, ar e an dragh a tha e toirt do dh' fheadhainn le a tha cur dorrain air. 'S amhuil doigh an uine a tha làn do dh' uaill-mhiann, tha e fo eis-an nach 'eil e 'g èirigh gus an inbhe so, no 'n ibhe ud eile; an dèis sin bheireadh e ort a ireidsinn nach e mòrchuis, ach beirtean reuson-a tha ga lèireadh, beirtean a chuireadh e gle uarach ann an càsan eile. Mar an ciadna tha òigh an duine thinn, cha luaithe a gheobh e làinte, ge bu mhòr a chàs mu dhragh a luchd easdail, na bhios e cearta coma mu an trioblaid iu chuairt do dh' fheadhainn eile.

Is comhdach soilleir so, nach e fulangas feadh-ach eile a bha ga fhàgail mi-fhaighidneach, ch campar-inntinn falachaidh nach ro e a ruigh-in air a mhiann. An neach mata leis an àill dà sgeir so sheachadh, feumaidh e cur roimhe, ar thuirt mi, uile chroisean na beatha so, dh aon taobh o 'n d' thig iad, a ghiùlan gu ighidneach.

## XXXII. CAIB.

*oill mu dheireadh shàtain 'se subhailcean fhein a thionndadh gu aobhar peacaidh.*

SHUBHAILCEAN fhein tha 'n t-seann nathair a' ibhail fàth air ar buaireadh. 'Si a dhòigh ar idhe shèideadh suas le pròis is le tlachd as sinn ein cho mòr is nach urruinn duinn dol as air òir dhiomhain. Air an aobhar sin dian strì n lasachadh, agus neartaich thu fhein le eòlas r do neoneachd. Cuimhnich daonnan gur neo-asad fhein thu, gur creutair gun eòlas, gun n chomas dad a dhianamh; gu bheil thu làn

do pheacadh is do thruaighe, gun toilltinn air ni ach dìteadh siorruidh. Biodh an fhìrinn chudtromach so daonnan mu choinnimh do shùl; biodh i na tiarmunn dhut nach fhaod thu fhàgail a chaoidh: agus ma dh' èireas pròis na dànadas ad chride, fuadaich uat iad mar naimhdean gàbhaidh a tha 'n geall air cur as dut.

Ach ma 's math leat làn eòlas fhaotuinn ort fhein, lean na seòlaichean so. A h-uil' h-uair a sheallas tu ort fhein, no air do dhianadas, eadardhealaich gu math an rud a bhuineas dhut fein o an rud a bhuineas do Dhia, is ga ghràsan naomh; an sin suidhich do bharail ort fhein, air rèir do chodach fhein. Ma sheallas tu air do chor mu 'n d' thàin' thu thun an t-saoghailsa chi thu gu 'm b' fhior neoni thu o 'n t-siorruchd gun an comas a's lagha air dad a dhianamh a thoilleadh dhut beatha, agus ma gabhas tu beachd air a' beatha so th' agad, o mhòr mhathas Dè, ciod a bhitheadh unnad gun a chomhnadh, ciod ach fior neoni? Agus a h-uile mionaid nach tuite' tu air t' ais gus an neoni as an d' thug e thu, mur cumadh a chumhachd daonnan suas thu?

Leis a sin is gnothach soilleir, nach fhiach do dhearbh chuid fhein mias uat fein, no idir o fheadhainn eile. Ma thèid amharc ort a thaobh ghràsan is oibrichean matha, cha bhitheadh aobhar uaill agad an dèigh sin. Oir gun chomhnadh fhlathanais càit' am biodh do thoillteanas, ciod a' math a b' urruinn thu dhianamh?

Ma sheallas tu nis air aireamh eaglach nam peacannan a rinn thu, no dh' fhaoda' tu dhianamh mar teasraigeadh Dia uapa thu, chi thu le coimhead, cha 'n ann air bliadhnachan a mhàin is laithean, ach air ciontan, is droch abhuistean, a thairneas coire air muin coire; chi thu, tha mi 'radh, gu

odadh do pheacannan a bhith gun aireamh, is chionta cho trom ri eucoir dheomhan. Thige na smaointeau so t' fhuath ort fhein a leas-hadh a h-uile latha, is do thàingealachd do hia a mhiadachadh, airson tiodhlaicean a mhòir hathais; cha 'n e bhith toirt a bhuidh riut fhein, id nach buin dhut.

Ach a dh' aona bhreth ge d' thoir thu ort fein, oir an aire gu seas thu aire bonn na fìrinn, in lùbadh a nun no nall air àilleas glòir dhiomh-n. Agus ma tha tuilleadh eòlais agad air do igse fein, na th' aig fear a tha air a dhalladh àrdan, cuimhnich gur tusa is ciontaiche na an, agus is toilltinniche air dhiùghaltas, ma a thu sireadh, is an t-eòlas sin agad, gu 'n alladh an saoghal ort mar naomh.

Ach gus gu 'n gleidheadh an t-eòlas so thu o lòir dhiomhain, is gu 'n dianadh e taitneach u do 'n Tì tha na athair is na shàmla do luchd h-umhlachd; cha 'n leòr dhut barail shuarach bhith agad ort fein, mar chreutair neo-thoillt-nach air math air bith, agus toillteannach air a uile h-olc, ach feuma' tu a bhith deònach air ir fhaighinn o fheadhainn eile; a bhith fo eag- a moladh, fo aighir a càineadh, agus a' gabh-l a h-uile fàth air thu fhein irisleachadh. Na iir suim a cainnt dhaoine, an trà bhios tu ris a' iiomh a's suaraiche, ach thoir an aire 'sa chàs , gur i an fhìor umhlachd is grunnd dhut, is ich e pròis is àrdan ceannlaidear, a bhios gad uigeadh, a dh' iarras fo chleòc misnich chriost-l sealltuinn sios air cainnt dhaoine, 'sa ni neo-is dhe 'm breth.

Ma dh' fhiachas neach air bith a' bheag a thoirt, spèis dhut, no ma mholas e subhailc 'sa bith th' agad, 'sa fhuair thu a flathanas, cuimhnich n uair ort fhein, agus air bonn na fìrinn agus

na còrach a chaidh a nis a shuidheachadh, abair o ghrunnd do chridhe; na leig dhomh, o Thighearna do ghlòir a thoirt dhiot, no chur as mo leth fein a' rud a bhuineas dha d' ghràsan naomh gu h-iomlan! Dhutsa gu 'n robh onair agus cliù dhomhsa tàir agus masladh! A thaobh an neach a bha gad mholadh, abair o ghrunnd do chridhe; de reuson a th' aig' an duine so air mise a' mholadh? de choimhlionachd no math is urruinn e fhaicinn unnamsa? 'Se Dia na aonar a tha math, agus 'siad oibricheanamhàin a 's fhiach am moladh. Umhlaich thu fhein air an dòigh so, is thoir do Dhia an rud a bhuineas do Dhia.—Gleidhidh so do chridh' o uaibhreachas, agus ni e comhnadh riut gu gràsan nas mua chosnadh a h-uile latha.

Ma thogas cuimhne gnothaich mhath 'sa bith a rinn thu dad a phròis unnad, caisg sin gu luath, le cuimhneachadh gur ann o Dhia thàine na h-oibrichean matha sin, is nach ann uat fhein; is abair le mòran irisleachd, mar gu 'm b' ann a' labhairt riu: Cha 'n 'eil fhios agam ciamar a chinnich sibh ann am chridhe, no ciamar a thigeadh rud math air bith o aibheis cho peacach is cho truaillidh. 'Se Dia, is cha 'n e mise, a rinn sibh, 'sa thug gu dea-fhìre sibh. 'S ann airsa bu chòir dhomh coimhead mar ur n-ughdair, 's ann dhasan a bheir 's is còir dhomh tàing a thoirt; dhasan tha mi toirt a' bhuidheachas sin uile, a thatar a toirt dhomh fein gu ro-mhicheadach.

Thoir an aire san ath àite, gu 'n robh do dhichioll na d' h-uile ghniomha matha cho fad air ais, ann an co-oibreachadh le neart agus solus nan ghràs a fhuair thu o Dhia, is gur h-ann a a bha giomhan lionor unnta; bha beachd iriosal air chall, sùrd diadhaidh, dichioll an gniomh: mar sin le rannsachadh ceart, thig do ghniomha

ıatha gu aobhair nàire, an àit' aobhar uaill hut, le laghad 'sa thug thu dh' fheum, no ıeagamh a mhiad 'sa chuir thu an domail do hràsan lionor Dè.

An dèis sin ma chuireas tu do gniomhan fein n coimhearta ri gniomhan nan naomh, gabhidh tu nàire as an diubras. Ach mar chuireas u an coimeas iad ri dianadas Mhic Dè, dha 'm ' aona chrois a bheath' uile, gun luaidh air aisle a phearsa, ach cudtrom a dhòruinn, is eas a gràidh gu falang, is fheudar dhut aideach ıach d' rinn, is nach d' fhuilig thu a bheag oltach risan.

Ma thogas tu do shùile suas gu flathanas, is na ghabhas tu beachd air mòralachd Dè, aig' a heil còir air seirbheis gun chuibheas, chi thu ıach aobhar uaill, ach eagail dhut t' oibrichean nath' uile. A dh' aona gniomh math ge an dian hu, abair daonnan le mòran umhlachd; a Thigharna gabh truas riumsa, am peacach.—Luc. xviii., 13).

Na bi deas gus na tiodhlaicean a thug Dia dhut thaisbeanadh. Is rud sin nach 'eil am bichontas taitneach leis, mar a dh' fhiachas an geula so. An coltas leinibh thaisbean Iosa Criost' e fein air lath' àraidh do bhan-naoimh nhòir. Dh' iarr ise air am beannachadh Moire hantuinn, rinn e sinn gun dàil; ach stad e an lèis na facal so radh, 's beannaichte thu miasg ıam mnà; an ni a bheire' cliù dha fein cha b' àill eis a chur ris. Nuair a chuireadh uig' e gu gabhail air adhart anns an urnaigh ris na thòisich , chaidh as an t-sealladh, a' fàgail an anma bheannaichte sin làn aoibhneis; is na bu mhua mias no oimhe air feumalachd na h-umhlachd leis an eason a dheònuich Iosa thoirt seachad.

Thuilleadh air so, ionnsuidh thu fhein irios-

leachadh ann ad uile gniomhan, a thaobh is gı fior shàmhla iad air do neoneachd. 'Se so stèid nan subhailcean air fad. Oir mar a chruthaic Dia ar ciad phàrrantan an toiseach a neoni, amhuil a tha e leanail air a h-uile aitreabh spi radail a thogail air a' bhonn chiadna, gur neo sinn as sinn fhein. Mar sin, mar is mua a d islicheas sinn sinn fein, 's ann is àirde a dh èi eas ar aitreabh: agus mar is fhaide thèid sin fodha, 'sa ruigheas sinn grunnd ar neonach 's ann is fhasa do 'n chlaichair naomh an tigh thogail le clachaibh ceart stèidheil. Drùighead mata an fhìrinn so gu domhuin air do chridh firinn nach urruinn a chaoidh dol mua 's fad fodha, agus 'si so, ma tha ni air bith neo-chrioch naichte ann an creutair, gu cinnteach si a laig agus a thruaighe.

O sgoil fhlathanais, a fhàgas sona bhos sin agus glòrmhor thall! O sholluis àghor, a th dearrsadh ro 'r neoneachd gus ar n-anam a shoi leireachadh, agus ar n-inntinn a thogail suas Dia! O lèig phrìseil, ach dhiomhair, a th dearrsadh ro' thruilleachd ar peacannan! O nec ni, a bheir dhuinn gach ni le smaoineachadh or

Is puinc so a dh' fhaoduinn a leanail gu sgur. Duine air bith a tha 'n geall air urra a thoirt do 'n Tì a's àirde, cha 'n fhuilear dh sealltuin sios ar fhein, agus a bhith an dèidh a tàir o fheadhuinn eile, umhlaich thu fhein mat ann an làthair gach duine, tilg thu fhein fo cha aibh an t-saoghail uile, ma thu mhiann ort gu ' biodh Dia ar a ghlòrachadh unnad agus thusa anr san. Gus thu fein a shnaim risan, seachuinnn h-uile mòrchuis; oir teichidh e o'n h-uile neac a dh' àrdaicheas e fein; tagh daonnan an t-ài is isle, is tearnaidh e nuas o chathair ghlòrmho a chuir fàilt ort le gràdh, air rèir do spèis do dl

mlachd, is do thoil a bhith fo chasaibh an domhn mar an creutair is truaighe air talamh. Nuair a Dia fein, a dh' fhàs na dhuine los do dhluthh ris nas teinne, a' cur na smaointean iriosal n ann ad cridhe, cuimhnich am buidheachas òr is còir a thoirt dha, is sin gu tric. Bi tàineil cuideachd do 'n fheadhainn a tha leasachadh umhlachd le 'n droch ghiullachd ort, no shaoilis nach urruinn thu tàir fhulang gu faighideach; thoir tàing dhaibh so uile, tha mi radh, ni 'sa bith na tugadh ort gearain a dhianamh rra.

A dhaindeoin a h-uile comhairle làidir a tha o, ma thogas foill an deomhain, no cion eòlais rt fein, na braise do nàdair, smaointean aibhreach ann ad chridhe, no toil a bhith fos ionn feadhnach eile, umhlaich thu fein nas mua irson so, mar rud a tha comhdach cho beag 'sa haidh tu air adhart an dea-bheusan, is cho uilich 'sa tha buaidh a thoirt air buairidhean o'n t-seòrsa sin; is dearbhadh sin air àrdan iomhair. Tionndaidh so am puinsean gu leighas, agus an t-olc gu math.

## XXXIII. CAIB.

*Comhairlean feumail dhaibhsan a tha 'g iarraidh an ana-miannan a chlaoidh, agus na subhailcean a tha riatanach dhaibh a chosnadh.*

Ge do 's fhada a lean mi air comhairlean a thoirt lhuit mu na dòighean an claoidh thu t' anamiannan, agus an coisinn thu na subhailcean a ha riatanach; tha ioma seòladh eil' ann a chearta cho feumail ris na leasoin a thugadh seachad.

1. Ma 's àill leat mata subhailcean bunailteach a thoirt a mach, is làn smachd ort fhein a bhuanaachd, na biodh gniomhan do shubhailcean air

an roinn, a cleachadh cuid dhiu air an latha s cuid air lath' eile, agus mar sin a' sior chaoch bheusan. So an dòigh a thige' dhuit a leanai fiach a' spion thu a mach an toiseach an t-an miann sin a 'streasa, 'sa mua a tha cur do dhi chuinn ort, agus dian a h-uile dichioll gus t-subhailc a tha 'n aghaidh a' ghiomh sin a thoi a mach gu ro-bhunailteach; oir nuair a thè subhailc cho ro-feumail aon uair a bhannach cha bhi e duilich càch a thoirt a mach, is gu fog uinn beagan dhe gniomhan uige so. Gun cheis tha na subhailcean uil' an ceangal ri chèile cl teann, is gu bheil iad uil' aig an neach a tha ba raichte na h-aon diu.

2. Na suidhich dhut fein tìm shònraichte gu toi a mach subhailc àraidh air bith; na h-abair co gaidh mi an cunntas so a laithean no bhliadnacl an ris an subhailc so; ach mar shaighdear ù nach faca riamh an namhaid, biodh do sthrì gu lasachadh, gus an rèitich thu an rathad gu coinl lionachd le buaidh shòrraichte. A h-uile miona bi toirt ceum air adhart gu flathanas: oir a h-ui h-aon a sheasas, an àit' analach a leigeil is furtach fhaighinn, 's ann a tha e ag call talmhuinn ' mhisnich. Nuair a tha mi sireadh ort gabha daonnan air t' adhart, 'se beachd a th' agan nach fhaod thu a bhith chaoidh am barail gu ' d' ràinig thu gus an ceum is àirde do na subhail ean cha mhua a dh' fheumas tu cothrom ' bith a leigeil dhiot air gniomhan shubhailcea a chleachdadh; biodh eagal agad cuideachd ro ' pheacadh anns na càsan a's lagha.

Gu so a chur an gniomh feuma' tu a h-ui gnothach a bhuineas dha d' staid a chur a adhart gu ro-chùramach is gu ro-sgoinneil, agu anns gach càs a h-uile subhailc a chur an gniom nan làn choimhlionachd. Air an aobhar sin gla

u ro-dheònach a h-uile fàth air dol air adhart
nn am foirfeachd is ann an naomhachd; gu
-àraidh ann an càsan deacair; oir is mòr eifeachd
ach ionnsuidh do 'n t-seòrsa so gu cleachdadh nan
ubhailcean a shuidheachadh anns an anam am
eagan ùine. Thoir gaol do 'n fheadhainn a
huireas diachuinnean mar so ad charamh, an
eachnadh gu ro-chùramach gach ni a bhios
unnartach do gheanmnachd.

3. Bi stuama sealltainneach ann an cleachdadh
a subhailcean sin a dh' fhaodas deireas a dhian-
mh air do shlàinte : mar tha sgiùrsaichean ro-
hoirt, caitheamh lèinte gaoisid, traisg, caithris
rnaighean fada cridhe, is gniomhan aithreach-
is neo-chunbhalach, 'sa leithidean sin. Oir subh-
ilcean na leth-amach cha 'n fhaodar a chleachd-
dh mua 's bras, ach lion beag is beag. Ach a
haobh subhailcean na leth-astigh, mar tha gaol
Dè, gràin air an t-saoghal, fuath oirnn fhein,
ròn airson ar peacannan, caoimhneas, faighidin,
arrannachd dha 'r naimhdean, cha 'n fhaodar
rian a chur riu, no seòladh a thoirt seachad
ha 'n taobh, is tha an gniomhan uile ri 'n cur
n cèill cho math 's is urra' e bhith.

4. Biodh t' ionnsuidh ann ad gnothaichean air
ad agus do dhichioll, gu cur as do 'n ghiomh sin
is a' bheil do sthrì, a' shealltuinn air a' bhuaidh
in, mar rud rò-fheumail dhut fein, is fior thait-
neach do Dhia. Co dhiu 's ann a' gabhail bìdh,
a cur ri traisg, ri obair, no d' thàmh, aig an
gh no uaithe, ri cràbbadh, ri obair shaoghalta,
iodh ceannsuchadh a' phriomh pheacaidh so
aonnan ad bheachd, agus an t-subhailc a tha na
ghaidh a chosnadh.

5. Biodh gràin agad air gaireas is toil-inntinn
a beatha so uile, agus bheir sin bristeadh mòr a
onnsuidhean a' pheacaidh, is gur h-ann o thoil-

rachadh saoghalta a tha 'n neart air fad a' tighinn Ach ma tha thu toirt àilleas dhut fein aon rud nuair a tha thu seachnadh rud eile, ma tha d chogadh an aghaidh aona ghiomh na onrachd faoda' tu a bhith cinnteach, ged nach biodh d lotan anns a h-uile càs tur cunnartach, gu 'm b an cath fein fior chruadalach, agus a' bhuaid neo-chinnteach. Ime sin biodh na briathran s an sgriobtuir naoimh daonnan mu choinneam do shùl: An neach leis an toil a bheatha, caillidh e i, agus an neach a bheir fuath dha bheatha ann an t-saoghal so, gleidhidh e i gu beatha shior ruidh. (Eoin xii. 25.) A bhrathre cha 'n 'ei sinn fo fhiachan do 'n fheoil, gu 'n caithemid a beatha air rèir na feòla, oir ma chaitheas sibh u beatha air rèir na feola, gheobh sibh bàs, ach m chlaoidheas sibh leis a' spiorad gniomhan na feòla bios sibh beo. (Rom. viii. 12.)

6. Sguiridh mi le comhairle thoirt seacha a tha anabarrach feumail, mar 'eil tur riatan ach dhut, agus 'si sin, gu 'n aidicheadh tu pear annan do bheatha uil' ann an aon fhaoisid chum anta, mar bharrantas cinnteach dhut gu 'n c rinn thu sìth ri Dia, fuaran nan uile gràs, ughdai nam buadh, agus fear riarachaidh chrùn ghlòr mhor.

## XXXIV. CAIB.

*'S ann uidh air n-uidh is lion tè is tè a' bheirear mach subhailcean.*

Ge do thigeadh do sheirbheiseach Iosa Chriosta a tha cur roimh'àrd choimhlionachd a chosnadh dol air adhart gun sòradh ann an naomhachd deis sin uile bu chòir do reuson strian a chur r tuille 'sa chòir do theas cràbhaidh, a dh' fhairghea a h-uile ni furasda an toiseach, ach a tha an cun

art fuarachadh, is dol as gu buileach mu dheiradh. Leis a sin is còir dhut a thoirt fonear, gu heil subhailcean na leth-astigh fhein, cho math i subhailcean na leth-amach, mar chaidh innse, i 'n cosnadh, uidh air n-uidh. 'S ann mar so tha stèidh na diadhachd chunbhalaich bhuain i suibheachadh, is an ùine ghearr faodaidh sinn bhith an earbsa dol fad' air adhart.

A toirt a mach na faighidin mar gu 'm b'eadh, ha d' thigeadh dhut 'sa chiad-dol-mach, sireadh u croisean, is gu toileachadh a ghabhail unnta, ch riaraich thu fhein an toiseach leis a' cheum a isle dhe 'n t-subhailc mhòir so.

Air a bhonn chiadna na h-iarr griam a dhianmh air a h-uile subhailc, no mòran shubhailcean bhith agad comhla, ach thoir ionnsuidh air aon ubhailc an toiseach, agus an sin air subhailc eile, a 's math leat cleachdanan matha fhriamhachdh ann ad t' annam. Oir le h-aon subhailc a habhail fos laimh, is do smaointean a leagadh irre an comhnuidh, bios do mheamhair làn dhith, hi do thuigse le solus nan ghràs miadhoinean ra is reusoin nas treasa gus a cosnadh, agus luaisear do thoil gus am barrachd saothair air tòir. Rud nach dual tachairt, ma bhios na tri uadhan so sgapte gach rathad.

A tuilleadh air sin, nuair a bhios na gniomha, tha riatanach gus an t-subhailc àraidh so a hosnadh, a dol uile a dh' aon rathad, agus a uideachadh a chèile, tha na gniomhan a' fàs as fhusa, is bheir neart aona gniomh càil dha d' hridhe gus an t-ath gniomh a dhianamh.

Tuigidh tu so nas fhearr ma bheir thu an ire, gu bheil a' fear a tha strì ri h-aon subhailc, ' cosnadh, na dhol air adhart càil-eiginn anns a -uile subhailc, is gu bheil toirt a mach a h-aon u ro-bhunailteach a togail neach gu inbhe àird

anns na subhailcean uile; is gur ionann iad i gathan na grèine nach gabh dealachadh o chèile

## XXXV. CAIB.

*Na miadhoinean a tha freagrach gu toirt a mac shubhailcean, is mar is còir grathunn a thoiri ai aon subhailc.*

A BHARR air na thuirt mi, tha so ri chantuin fhathast, gu feum an neach a tha strì ri naomh achd stèidheil a chosnadh, a' bhith anabarracl cruadalach, agus toileach air dol air adhart am gnothach far a' bheil cho liuthad stairneach i cuimrig na rathad. A thuilleadh air sin cha 'i fhuilear dha spèis mhòr a bhith aige do subhailc ean; rud a choisnear le smaoineachadh air ch taitneach is a tha subhailcean do Dhia, ch dealbhach unnta fhein, cho feumail do mhac-an duine, is gur ann unnta a tha choimhlionach chriostail uile a' tòiseachadh 'sa criochnachadh Thigeadh e gu mòran stà dha cuideacheahd n cuireadh e roimhe a h-uile maduinn an ceuma a leanail na dhianadas air fad rè latha, agus n rannsuicheadh e gu tric ciamar a lean a macl am beachd so na gniomh, a' cur roimhe dol g barrrchd dichill.

Ach an rud a tha mu 'g innse an so, buinidh na ro-àraidh do 'n t-subhailc air a bheil sinn an toir agus a 's fheumaiche dhuinn. Gus an t-subh-ailc so thoirt a mach, bu chòir na dea-smaintea a thig o shàmhla caithe-beatha nan naomh, meadhrachadh beatha agus bàs ar Slànair a bhitl nan aobhar prosnachaidh dhuinn, is gur nichear sin a 's mòr eifeachd anns a' chath spioradail.— Leanamaid cleachdadh nan subhailcean o 'r leth-amach, ann a' rathad is gu fairich sinn a triall cho socrach agus cho aoibhinn unnta, is a

ha ar ceuman roimhe a' gluasad an lòrg ar nàdir thruaillidh. Agus 's iad na gniomhan a 's ına a' chlaoidheas e a 's fhearr, mar thuirt mi heana, gu cleachdadh nan subhailcean a shuidhachadh anns an anam.

Gu so cuideachd thigeadh e gu mòran stà huinn, a bith luaidh no smaoineachadh le mòrn suim air puincean freagrach o 'n sgriobtur aomh. An lòrg sin bu chòir dhuinn cothional bhith againn do na facail sin a 's sgèithte ris n t-subhailc a tha sinn a sireadh. Agus feum dhianamh dhiu gu tric rè latha, gu h-araid an dhaidh ionnsuidhean ar priomh pheacaidh.—ın fheadhainn a tha strì ri ciuine no faighidin thoirt a mach, faodaidh iad na puincean so no ethbhreac a chantuinn. Cuir suas gu faighideach ri feirg Dè, a tha tighinn ort mar dhiùghltas airsou do pheacannan, (Bar. iv., 25).—'aighidin nam bochd cha tèid a' mùthadh, is ha chaill i duais. Is fhearr an duine faighideach na 'n duine làidir, agus esan a riaghlas ıntinn na fear a sgriosas bailtean, (Gna. xvi., 2). Na 'r faighidin sealbhaichidh sibh ur -anam, (Luc. xxi., 13).

Na h-achanaichean so no leithidean eile faodr a chleachdadh. O mo Dhia, cuin a bhios irm na fhaighidin orm mar sgèith air nach rùigh saighdean mo namhud? Cuin a bhios no ghaol dhut cho teth, is gu 'n gabh mi toilıntinn as a h-uile trioblaid a dheònaicheas tu eigeadh am rathad? O bheatha m' auma, nach òisich mi idir air a bhith beo dhutsa ad aonar, àn striochte ris a h-uile h-anshocair? O nach u mhi an duine sona, nam bithinn, 'smi fo hiachuinn na trioblaid, an geall a bhith air mo haitheamh ann ad sheirbheis?

Biodh urnaighean mar so air an cur suas gu

tric, air rèir 's mar a ghluaiseas ar cràbhadh sinn, agus mar a dh' fheumas ar dol air adhar ann an subhailcean. Ri lethid so do dh' achanaich theirear saighdichean cridhe; oir mar shaighdean teine tha iad a leum suas do fhlathanas, a toirt leo ar cridhe, agus ga bhàthadh ann an mathas Dè; ma ses gu 'm bi an dà sgeith sc aca; an chiad sgiath, 'se creidsinn gu làidir, gu ro-ionmhuinn le Dia bhith faicinn ar strì a toir a mach shubhailcean; an ath sgiath, 'se dèidh mhòr air subhailcean a chosnadh na làn choimhlionachd, ann am beachd esan a mhàin a thoilleachadh.

## XXXVI. CAIB.

*Gu bheil subhailcean ag iarraidh an sior chleachdadh*

Do 'n h-uile ni a tha riatanach gu subhailcear criostail a chosnadh, an rud anns a' bheil suim ar gnothaich an dràsd', 'se dèidh làidir air dol ai adhart an comhnuidh miadhoin a 's mua càil oir tilgidh an stad a 's lagha air ais sinn. 'S mhionaid anns a' sguir sinn do chur air adhar gniomhan nan subhailcean, togaidh ar nàdar, tha daonnan an geall air socair is toileachadh dh fein, droch ghluasadan unnainn, a mhilleas n mheathas gu mòr ar cleachdannan matha, gu tighinn air na gràsan lionor tha sinn a' call le mobhgaid, a dh' fhaodamaid a chosnadh, na leanamaid ar buille a' dol air adhart an naomhachd Tha an diubhar so eadar astar spioradail agu astar talmhuidh. San astar thalmhuidh faoda stad gun dol air ais: is ni anail comhnadh ruin cuideachd gu toirt a mach ar ceann uidhe; ac anns an t-slighe gu coimhlionachd, mar is fhaid thèid sinn air adhart, 's ann is treasa dh' fhàsa sinn. An reuson th' air sin 'se so, mar is fhaid

thèid sinn air adhart an coimhlìonachd, 's ann s laige 'sa h-uile ceum a dh' fhàsas ar n-ana-miannan, a tha tilgeadh a h-uile cuimrig nar athad do fhlathanas; air an laimh eile, 's ann n treasad a thèid ar togra' diadhaidh (friamh an subhailcean) mar is mua ghabhas sinn air dhart.

Mar sin, air rèir is mar a dh' fhàsas sinn iadhaidh, laghdaichidh na cuimrigean a bha cur rabaidh oirnn an toiseach, agus èiridh toil-nntinn àraidh nar cridheachan, leis am beil Dia m miasgadh sòlais feadh thrioblaidean na beatha o. Ann an rathad is gu 'n gluais sinn o shubh-ilc gu subhailc, gus an ruig sinn mullach na einne, 'se sin àirde na coimhlionachd: ionad an igh, far an teann an t-anam ri subhailcean a hleachdadh, cha 'n ann a mhàin gun èislean, ch le mòr èibhneas: a chionn is gu bheil e, dèis uaidh a thoirt air ana-miannan, air an t-saogh-l, 's air fhein, beo ann an Dia, agus troimhsan m miasg ànraidh gach là mealtuinn sìth gun hruaillean.

## XXXVII. CAIB.

*O 'n tha subhailcean daonnan ri 'n cleachdadh, tha h-uile fàth air an cur an gniomh ri ghlacail.*

Chaidh innse martha gu 'm feum sinn gluasad gach là gun stad air slighe na coimhlionachd.— me sin, bi air t' fhaicill nach leig thu dhiot othrom 'sa bith air subhailcean a chleachdadh. Thoir an aire nach seachuinn thu, mar tha nòran a' dianamh, ni sam bith a bhios an agh-idh do nàdair choirbhte, a thaobh 's gur h-ann e gleachd na aghaidh a ruigeas sinn air na subh-ilcean a 's àirde.

Ma 's àill leat, air rèir an t-sàmhla thugadh

seachad, subhailc na faighidin a bhuannachd Na seachuinn uair air bith na daoine, no n gnothaichean, no na smaointean fein a 's mu tha gad ghluasad gu mi-fhaighidin : an àite si cleachd thu fein ri bhruidhean ris an fheadhain a 's lagh' ort. Bi toileach an comhnuidh ai gach càs a 's cruaidhe na chèile fhulang. Oi rathad eile cha 'n 'eil ann air faighidin ionns uchach.

Ma tha gnothach 'sa bith a' cur seirbhe ort co dhiu 's ann a thaobh nàdair a' gniomh fein no na feadhnach a tha ga chur mu d' choinneamh no airson gu bheil e gad tharruing o rud-eigin eile a 's docha leat, thoir an aire nach ob th dhianamh airson gin do na reusoin sin. Fiacl do mhisneach, cha 'n ann a mhàin le ghabhai fos laimh gu ro-dheònach, ach le leantuinn ai a chur an cèill, a dh' aona gràin ge bheil aga air, no 'n dèidh air a chuidhteachadh : gun s cha d' thig an là bheir sinn sinn fein a stigh g fulangas, no gheobh sinn an t-sìth fhìrinneacl sin, a tha na h-anmaibh sin, a tha saor o ana-miannan, 'sa dealradh leis a h-uile subhailc, a mealtainn.

A' chomhairle chiadna tha ri thoirt seachad m smaointean a tha trioblaideach oirnn. Oir cha ' 'eil dad do bhuannachd na bhith glan saor is iad. agus tha so a mhath unnta, gu bheil iad gad ionns-uchadh gu cur suas ris na diachuinnean is goirte. O so mata, creid, gu 'm bheil am fear a bheir chaochla comhairle dhut, am fiachuinn gu dearbl mar a sheachnas tu an trioblaid a tha cur sgàth ort, gun rathad 'sa bith thoirt dhut air an t-subh-ailc a tha dhìth ort a chosnadh.

'Se staid a' gnothaich, an saighdear òg a tha fhathast ain-eolach, feumaidh e a bhith làn naisginn is curuim; air uairibh a toirt ionnsuidh

air a namhaid, uair eile ga dhion fhein, air rèir is mar a dh' fhairgheas e a neart agus a mhisneach: ach gu bràch cha 'n fheum e chùlaoth a thionndadh, no 'n cath fhàgail, le bhith seachnadh a h-uile h-aobhar trioblaid is diachuinn. Chuireadh a leithid so a dhòigh seachad gu dearbh cunnart na mi-fhaighidin, ach bhiodh u nas nochte ri saighdean do namhud na bha hu riamh, le cion cleachdaidh na faighidin.

Cha 'n 'eil buntuinn aig na rudan a thuirt mi so ri peacadh na drùis, a tha an comhnuidh ri sheachnadh, mar thuirt mi, le teicheadh o na cunnartaibh.

## XXXVIII. CAIB.

*Ann an toirt a mach nan subhailcean, ga h-àraidh an fheadhainn sin a tha duilich, tha h-uile fàth ri gleachd ris an namhaid ri ghlacail gu ro-dheònach.*

Ann an toirt a mach shubhailcean cha leòr dhuinn na cothroman a ghlacail, feumar an sireadh, 'san glacail gu ro-dheònach nuair a gheobhar iad, agus am barrachd toil-inntinn a ghabhail asdasan a 's mua a chlaoidheas ar nàdar, is gur iad sin a 's mua buannachd: agus ni air bith cha shaoil sinn duilich le comhnadh fhlathanais, ma leigeas sinn eis na smaointean so drùghadh gu domhain air ar chridheachan.

An chiad smaoineachadh, gu 'm beil na h-aobhair so iomchuidh, no faoda' mi radh riatannach gu subhailcean a chosnadh. Ime sin, a h-uile h-uair a dh' iarras sinn subhailc àraidh air bith air Dia, tha sinn a' sireadh san àm chiadna na niadhoinean a dh' òrduich e gu toirt a mach, gun sin bhiodh ar n-urnaigh faoin, is na h-aghaidh fein; cha bhitheadh innte ach diachuinn air

Dia, nach abhuist uair sam bith faighidin a thoirt seachad ach le anshocair, no umhlachd ach le tàir.

Tha so cuideachd fior air subhailcean eile; cha 'n 'eil unnta ach toradh nan diachuinnean a tha Dia a' faicinn iomchuidh leigeil nar rathad, agus ris 'm bu chòir dhuinn faoilteachadh air rèir is mar a tha iad deacair: a thaobh 'sgur mòr blagh na spàirn gus an cuir sinn sinn fein gu cleachdadh nan subhailcean a shuidheachadh nar n-anam.

Ime sin thugamaid an aire gu 'n claoidh sinn deonnan ar toil fhein; ged nach biodh ann ach sealladh mua 's dàna, no facal mu 's saor. Oir ged is 's ann an gnothaichean mòra is urramaiche a' bhuaidh, 's an ann gnothaichean beaga is lionoir' i. An ath smaoineachadh, dha na bhean mi cheana, 'se gu bheil gach ni tachairt le òrdugh Dè, gus ar culaidh mhathais a dhianamh dhiu. Ach le fìrinn tha ioma rud a tighinn gu teach, mar tha peacannan dhaoine, nach fhaodar a chur an luthasachadh Dè, aig a bheil gràin air an olc; ach a dhaindeon sin faodar a chantuinn gu bheil rud-eiginn do dh' òrdugh Dè ann, a chionn is gu bheil e leigeil an uilc air adhart nuair a tha e na chomas a bhacail. Ach a thaobh thrioblaidean, co dhiu 's ann le 'r coire fhein, no le cionta ar naimhdean tha iad a tighinn oirnn, cha 'n 'eil teagamh nach ann o òrdughsan a chinnich iad; a dh' aona gràin ge bheil aig' air an ceann-aobhair. Agus 's àill leis gu 'n cuiremid suas riu gu faighidneach, mar miadhoinean naomhachaidh dhuinn, no airson reusoin eile nach lèir dhuinne.

Mar so nuair a tha sinn a' creidsinn, gu feum sinn gu toil Dè dhianamh ceart, cur suas gun ghruaman ris na h-uilc sin a thig nar rathad o dhrochmheinn an atharraich, no o 'r coire fhein; nach fada dh' fheumas iadsa uile a bhith mear-

achd, a their, 's iad a'falach am mi-faighidin fein, nach toil le Dia, a tha uile cheart, uisge a thig a fuaran salach. Is gnothach soilleir gur e an trioblaid a sheachnadh a tha nam beachd, agus a thoirt air an t-saoghail a chreidsinn, gur ceart an rud a tha iad a' dianamh, nuair a tha iad a tilgeadh uatha nan croisean a tha toil Dè leigeil nan rathad. Cha 'n e so an t-olc uile, ged nach biodh aobhar eile anns a chùis, is leòr so, gur a taitniche le Dia a bhith gar faicinn a cur suas gu faighidneach ri tàir, gu h-àraid o 'n fheadhainn sin a tha nar comaine, na bhith fianaiseach air ar faighidin an càsan eile. Agus sin airson na reusoin so. A' chiad reuson, gu bheil an droch ghiullachd a gheobh sinn o fheadhainn eile a toirt tuille bristidh a àrdan ar cridhe, na peanas 'sa bith a thaghas sinn dhuinn fhein. An ath reuson, le fulang gu faighidneach anns na càsan so, tha sinn a striochdadh do thoil Dè, is a toirt glòir dha le 'r toil fhein a lùbadh ri thoilse, ann an càs a tha cliùiteach dha mhathas maraon is dha chumhachd, agus a earlaid cho suarach ris a' pheacadh fein tha sinn a' tional toradh prìseil nan subhailcean agus na naomhachd. Biodh brath agad mata, nach luaithe chi Dia sinn a' cur romhainn àrd subhailcean a chosnadh, na chuireas e na diachuinnean a 's cruaidhe nar caramh. Sinn a' faicinn mar so an spèis anabarrach a th' aig Dia dhuinn, agus an toil a th' aige gu 'n rachamaid air adhart ann an naomhachd, bu chòir dhuinn a' chailis a tha e tairgse dhuinn a ghlacail gu ro-thàingeil, agus am boinne mu dheireadh dhi ol; a tuigsinn againn fhein gur h-ann mar is seirbhe i, is mua stà dhuinn.



## XXXIX. CAIB.

*Mar a dh' fhodar an aon t-subhailc a chleachdadh an iomaduidh càs.*

Chaidh innse ann a' fear dhe na caibideil roimhe so, gur fhearr grathunn a thoirt air aon subhailc, na fiachuinn ri mòran dhiu comhla, agus gu bheil an t-subhailc sin dhe d'rinn sinn raghuinn ri cleachdadh, 'sa h-uile fàth ri ghlacail gu sin a dhianamh. An dòigh air so a chur an cèill air bheag saothair fiachaidh sinn a nis.

Dh' fhaodadh e tachairt dhut san aon latha, no theagamh ann an uair dhe latha ; gu 'n deach achasan beur a thoirt dhut airson rud-eiginn a rinn thu, agus a rinn thu gu math cuideachd; gu 'n d' fhair thu do chàineadh, no fàbhar beag a dhiùlt dhut le gruaim ; no gu bheil thu fo amharus gun reuson ; no gu 'n dh' iarradh ort rud a dhianamh a tha mi-thaitneach leat ; no gu 'n deach do dhinneir a dholaidh ; no gu na bhuail tinneas thu ; no gu 'n d' rug uilc eile ort mòran nas truime, a tha cho pailt anns a' bheatha thruagh so. Ann am miasg thrioblaidean cho lionor, cha 'n 'eil teagamh nach 'eil cothrom air ioma subhailc a chleachdh ; ach air rèir na riaghailt a thugadh seachad, se cleachdadh na subhailc a 's mua tha dhìth ort is feumaile dhut.

Ma 'si an fhaighidin a tha uat, feuma tu cur suas gu ro-chruadalach ris a h-uile h-olc a thig ad rathad ; ma si an irisleachd, feuma tu chuimhneachadh gur beag tha thu fulang laimh-ri toillteannas do pheacannan ; ma 'si an umhlachd, striochd thu fhein do thoil Dè, a tha gu ceart an leagail a laimh' ort. Airson a ghaoilse cuideachd, striochd thu fhein, cha 'n ann a mhàin do chreutairean reusonta, ach do chreutairean gun chiall is gun anam, mar innil dhiùghaltais

è: ma 'si bhochduinn, bi toilichte fo d' ansho-ir: ged bhitheadh toil-inntinn is gaireas na athasa dhìth ort: Ma 'si charrannachd, dian ı dichiollach gniomhan gaoil do Dhia, agus do choimhearsnach; a' cuimhneachadh gu bheil ı diachuinnean air t' fhaighidin o 'n atharrach, leasachadh do dhuais le cuir ceart suas riu; gus gur h-ann gu math t' anma cha Dia a' igheil air adhart, no 'g òrduchadh nan diach-nnean a tha gad shàrachadh.

Bheir na thuirt mi mu dhèidhinn an aon subhailc a chleachdadh anns a h-uile càs, sàmh-dhut air an dòigh an cuirear an gniomh i ann ı càs àraidh air bith; ann an easlainte, mar gu ı b' eadh, no ann an anshocair air bith eile ıirp no anma.

## XL. CAIB.

*In ùine a tha ri chosg a' toirt a mach subhailc àraidh air bith, agus comharraidhean air cho fad 'sa chaidh sinn air adhart.*

Trad ùin' is tha riatanach gus gach subhailc a ıoirt a mach, is rud e nach urruinn duinn innse; thaobh is gu bheil car aig ar staid, aig ar càil, ig ar coimhlionachd an dea-bheusan, aig seòladh r cinn-iuil anns a' chùis sin. Ach so an rud a ıa cinnteach, gu 'n toir beagan sheachduinean ıd air adhart sinn, mur bi fàillinn anns an ichioll, agus anns an t-sùrd a chur mi mu d' hoinneamh.

Is comhara cinnteach gu 'n deachas fad air dhart, ma ses gu 'n leanar air beirtean diadhaidh, dhaindeoin gach seirbhe, dorrain, tiomrachd pioradail, is call gach soighneis a fhaodas tigh-ın nar caramh. Comhar' eile nach lagha hearbhas a' chùis, 'se nuair a bhios ar n-ana-

miannan fo chìs is fo smachd reusoin cho fad, i nach cuir iad èis oirnn ann an cleachdadh na subhailcean; oir mar is mua ghèilleas iadsan 'ann is mua fhriamhaicheas na subhailcean na n-anam. Ime sin nuair nach fairich sinn cuimri air bith o 'n fheoil, faoda' sinn a bhith cinntèac gu 'n d' thug sinn a mach cleachdadh nan subh ailcean; is mar is fhasa dhuinn an cur an gniomb 's ann is bunailtiche an dea-chleachdadh.

Ach ge do thachradh dhut fad mòrain ùine, i iomadaidh diachuinn, nach d' fhairich thu a fheoil a' cur èis ort, na bi' am barail gu 'n d' ràini thu nis air ceum àrd do 'n naomhachd, is gu 'n bheil t' ana-miannan tur air an ceannsuchadh Oir biodh brath agad gur tric leis an namhai agus le 'r nàdar coirbte iad fhein a chleith air a dòigh so car tamuill, los gu saoilemid le pròi dhiomhair gur subhailcean firinneach mealltair eachd a' pheacaidh. A bharr air sin ma shealla tu air a cheum àrd do naomhachd gus a' bhei Dia gad ghairm, chi thu gur fhad air ais thu, dh' aon rud ge d' rinn gu so. Lean mata air n dleasnasan a tha thu cleachdadh, mar dhuin nach biodh ach air ùr thòiseachadh, is na fuar aicheadh teas do chiad chràbhaidh.

Cuimhnich gur e mòran is fhearr a bhit gabhail air adhart ann an dea-bheusan, na bhit a' dianamh mion rannsuchadh air an uidh chaidl sinn air adhart; a thaobh 'sgur diomhaireach so, a tha Dia, dha 'n aithn, ar cridheachan, soillseachadh do chuid do dh' fheadhainn, nuai a tha e ga fhalach air feadhainn eile, air rèir i mar a chi e an t-eòlas so a' tighinn gu aobha umhlachd no pròis dhaibh. Mar sin tha a t-Athair mathasach glic so, a' cumail o na lai a' rud a dhianaidh dolaidh orra, is a toirt do dh fheadhainn eile an ni a leasaicheas an subhail-

ean. Mar sin ged bhiodh e falach air anam càd chaidh e air adhart, cha 'n faod e a dhleasnasan iadhaidh a leigeil dheth; a thaobh is gu faigh e rath air sin gun teagamh, nuair a thoilicheas an Athair siorruidh sin thoirt da gu mhath.

## XLI. CAIB.

*Nach d'thigeadh dhuinn a bhith ro-fhada an geall air na h-uilc sin a chur uainn, a tha sinn a' giùlan gu faighidneach; mar is còir tograichean ar cridhe a rian.*

Nuair a bhios tu fo ansbocair do sheòrsa sam ith, na h-èisd ri guth a' bhuaireadair, no ri luasad fein-spèis, nuair a thogas iad dèidh mhòr nn ad chridhe air a bhith cuidhte 'san trioblaid. Oir o mhi-fhaighidin 'sa chàs so thig dà olc mhòr; a' chiad olc, ged nach cailleadh tu ma-thaoide gu buileach t' fhaighidin, a dh' aindeoin in bhiodh taobhail agad ris a' pheacadh a tha na h-aghaidh; an ath olc, 'se gu 'm biodh t' fhaighidin neo-choimhlion, agus do dhuais air rèir na h-ùin' a lean thu rithe. Oir mur sireadh u furtachd, is nam biodh tu làn striochte do thoil Dè, ged nach maireadh do thrioblaid ach airteal na h-uarach, bheireadh Dia dhut tuarasdal bhiadhnachan airson na toil bh' agad air fulang.

Air an aobhar sin, dian t' aon riaghailt dhe so, na h-iarr dad ach air rèir toil Dè, biodh a thoilse dhut na cuspair gus a stiùr thu uile mhiann do chridhe; mar sin bithidh do thograichean ceart daonnan agus diadhaidh, agus a dh' aon rud ge 'n tachair mealaidh tu sìth gun bhruaillean. Oir gach ni air talamh tha fo rian a' fhreasdail: is ma bhios do thoilse leagte ri dhòigh, èiridh gach

**ni dhut mar is math leat, 'san aghaidh do mhian cha tachair seud.**

**A' chainnt so cha bhuin dha'r peacannan fhein no peacannan an atharraich, air a' bheil a' ghràin a's mua aig an Tì is àirde, ach a mhàin do n trioblaidean a tha nan diùghaltas air do pheacadh no nan diachuinnean air do shubhailcean; i mar sin, tha iad ri 'n giùlan, ge do ruigeadh iad bun do chridhe le 'n dòruinn, is ge do chuireadh iad do bheath' ann an cunnart; oir is croisean iad a tha Dia tiùrachduinn do 'n fheadhainn a 's docha leis.**

**Ma dh' fhiach thu ri faothachadh thoirt dhut fein, agus na leigheasan iomchuidh uige sin a ghabhail gun lasachadh fhaotuinn. feuma tu cur suas gu faighidneach ris an olc nach urruinn thu a leasachadh. Ach tha e mar fhiachaibh ort ionnsuidh a thoirt air thu fein a leigheas leis na miadhoinean sin a tha ceart unnta fhein, is air an òrduchadh le Dia. Ach 'se òrdugh Dè am beachd is còir dhut a bhith agad anns a' chàs sin, is cha 'n e taobhail riut fhein, no ro-dhèidh air fuasgladh o do thrioblaid.**

## XLII. CAIB.

***Mar a bheir sinn buaidh air ceilg an deomhain, nuair a bhios e a' cur cràbhaidh mhi-chunbhalaich romhainn.***

**CHA luaithe a mhuthaicheas an deomhan, an nathair mheallta sin, gu bheil sinn a' dianamh air flathanas le ceum dàiceil, is gur e Dia aona chuspair ar cridhe, agus nach dearg e oirnn le ghnà pratan, gabhaidh e air fhein coltas aingil soluis; stuigidh e air adhart sinn gu naomhachd, gar prosnachadh gu dian diomhair, is gun umhail gar laigse; oir lionaidh e ar ceann le smaointe diadh-**

dh. gan neartachadh le puincean o 'n sgriobtur aomh, agus o shàmplair is o bheatha nan naomh 's àirde glòir, fiach an tarruing e sinn gun fhios uinn, gu ceum gràineil air chor-eiginn le cràbh-dh bras gun chunbhail.

Mar shàmplair air so, bheir e oirnn ar colunn chlaoidh le tuille 'sa chòir do thraisg, do sgiùr-aidhean, is do pheanasan eile mar sin. 'Se eachd a th' aige; fiach an tog e suas sinn gu ròis as sinn fein, mar dhaoine a rinn gniomhan uchdail, (is tric le laigse nam boiriomnach gèill-adh do 'n bhuaireadh so) no fiach am brist e ar isneach le peanasan a tha fos cionn ar neart, ann ' rathad is nach bi càil againn do dhleasnasan ràbhaidh air bith; no fiach le cion comais air ruas cho trom a ghiùlan, gu 'n càill sinn ar toirt o chaithe-beatha diadhaidh, is le miad ar sgìos ' leanail ri cleachdadh shubhailcean, gu 'n till inn ri gòraich an t-saoghail le tuille tlachd na h' againn roimhe.

Co is urruinn innse na chaidh a chall air an òigh so? Oir dhall an dànadas fein iad cho fad, ' cur peanas mi-dhealbhach orra fhein, is gu na hlacadh iad anns a'ribe sin a chuidich an lamhan hein a shuidheachadh, nan culaidh fhanaid mar in aig an deomhan. Na ribichean sin uile bha athad gun teagamh aca air a sheachnadh, na d' hugadh iad fonear, gu feum claoidh mar so, air heobhas ann fein, 's air miad a thoraidh ann an laoine aig a bheil càileachd pearsa, agus umh-achd cridhe, a bhith miasarra, agus air a thomh-as ri 'r neart. Oir cha 'n e a h-uile fear a 's urruinn trom chuingean nan naomh a ghiùlan; n dèis sin faodaidh gach neach an atharrais ann an iomadaidh càs, faodaidh toil làidir a bhith aca, ruighinn air roinn dhe na crùinn ghlòrmhor a choisin saighdeara dìleas Iosa Criosta

nan cath spioradail; faodaidh iad sàmhla nai naomh a leanail; nan gràin air an t-saogha agus orra fein; nan gaol air tosdachd agus ai uaighneas: nan umhlachd is nan carrannachd r gach duine; na faighidin a' cur suas ris a h-uil masladh; agus a' dianamh math an aghaidh ai uilc dha naimhdean bu mhua; nan dichioll a seachnadh nan giomhan bu lagha: is gur nich ean so a's mua toradh an làthair Dè, na h-uil peanas corporra a 's urruinn iad a leagadh ai am pearsa fhein.

Rud eile a tha ri thoirt fonear, gu 'm bheil iomchuidh an toiseach, a bhith rud-eiginn stuama a' cur chuingean corporra oirnn fhein; ann a rathad is gu 'm faodar an leasachadh, ma bhios sin feumail, seach teirbheirt cho mòr nach urruinn duinn a' bheag idir a dhianamh. Tha mi radh so, a thaobh is nach fhurasda leam a chreidsinn gur duine dall thu, a tha dianamh ionann is dia-brèige dhe d' shlàinte. Tha iad a ni sin an comhnuidh fo chùram gu 'n d' thèid iad an car is lagha air aimhreit, agus an smaointean uile 'san seanchas tha mu dhèidhinn nam miadhoineau a chumas uatha an easlainte. Le bhith ro-tharmusach air lòn, an àit' an stamag a neartachadh, 'sann a tha iad gam milleadh le biadh miaghail; agus an dèigh sin bu math leo thoirt air an t-saoghal a chreidsinn, nach 'eil dad eile nam beachd ach iad fhein a chumail fallain gu barrachd glòir Dè.

'S amhuil so a tha iad am falach an geòcaireachd; ach 'se staid a' gnothaich, 's àill leo sìth a dhianamh eadar dà namhaid nach do chòrd riamh, an fheoil agus a' spiorad, agus 'se deireadh a thig a sin, an cur a dholaidh le chèile, le slàint' a bhristeadh is cur as dh an cràbhadh.— Air an aobhar sin, 'siad an feadhainn sin a

ıleachdas dòigh rèidh chumanta nan caithe-
eatha, a 's fhaide agus is cinntiche a thèid air
dhart an cràbhadh.

Ach tha reason ri leanail anns a h-uile ni,
gus càil gach duine ri sealltuinn air, a thaobh is
ach ionann comas gach aon air cur air adhart
ı aon dleasnais; agus tha so ri thuigsinn cha'n
nn a mhàin a thaobh gniomhan a chlaoidheas a
holunn, ach a thaobh gniomhan a bhuineas do'n
nam; air rèir is mar a chaidh fhiachuinn, nuair
shoilleirich mi an dòigh air ruighinn air
a subhailcean a 's àirde.

## XLIII. CAIB.

*Gu 'm beil ar nàdar coirbte le prosnachadh an deomh-
ain deus gu breth obunn a thoirt air an atharrach,
an dòigh air an t-olc so leigheas.*

Tha bharail mhòr a th' againn òirnn fhein nam
ıhathair-aobhar air giomh gàbhaidh eile; 'se
in breth obunn, puinsean a tha sinn ag àrach nar
ridhe fhein, 'san geall air a sgaoileadh a' miasg
eadhnach eile. Is miar do 'n àrdan an giomh
o, 'sann uaithe tha e cinneachadh, agus mar is
nua ghèilleas sinn dha, 'sann is mua a dh'
hàsas ar barail òirnn fhein, agus is mua noch-
lar sinn ri ionnrachdan an deomhan: oir uidh
ir n-uidh fàsaidh ar pròis as sinn fhein cho mor
a tha ar tàir air feadhainn eile; a' saoilsinn
u faoin, gu bheil sinn saor o na peacannan sin a
ha sinn cho deas a chur as leth ar comhearsnaich.

Cha'n luaithe bheir namhaid ar n-anma an
ire do 'n ghiomh mhollaichte so unnainn, na
lh' fhiachas e san uair a h-uile dòigh gu fàillinn-
ean an atharraich a shoilleireachadh dhuinn,
ıgus a miadachadh nas mua na tha iad. Cha
n faodhar innse urad shaothair 'sa gabhais e, gu

toirt oirnn beachdachadh air na giomhan a lagh' a bhios anns an atharrach nuair nach uri uinn e coireannan mòra chur as a leth.

Air an aobhar sin, o na tha e cho seòlta g cur as duinn, na bithemid nas lagh' air ar faici gus a phratan fhaicinn agus a sheachnadh.— Nuair a chuireas e peacannan feadhnach eile ai shùilean dhuinn, feumas sinn na smaointe si fhuadach uainn, agus ma leanas e ionnsuidh gu ar tarruing gu breth obuinn, oilltichemid o leth id sin do droch bhuaireadh Cuimhnichemi nach 'eil còir againn' air breth thoirt air an ath arrach, is ge do biodh gur ainmig a sheasamai air bonn a' cheartais, creutairean a tha cho fa air an dalladh le antlachd is corruich, agu buailteach o nàdar air an dath a's miosa chu air giùlan 's air dianadas an atharraich.

An leigheas is cinntich' air an olc so, 'se sùi a bhith againn daonnan air ar laigse fhein, fa a' faigh sinn cho liuthad ni ri cheartachadh, 'sgu dàna dhuinn ar ceann a thogail gu binn a thoir air feadhainn eile; a thuilleadh air sin, le bhitl ag iarraidh a mach ar giomhan fein, saoraidh sin ar cridhe o phuinsean àraidh a tha na mhàthair aobhair do bhreth obuinn. Oir an neach a bhei binn air an atharrach gun chomhdach làidir, the reuson nas leòr aig' air e fhein a chur an umhail gu bheil e ciontach anns a' choire chiadna; a thaobh 'sgur abhuist do droch dhaoine a bhith sàmhlachadh feadhnach eile coltach riu fein.— Ime sin nuair a dh' fhairgheas sinn gluasad unnainn gus an t-atharrach a dhìteadh, cuiremid casg oirnn fhein leis a chronachadh so; a chreutair làdarna gun chèill, ciamar a tha dhànadas agad a bhith rannsachadh gnothaichean an atharraich, thusa aig' am beil am peacadh ciadna ri fhreasgairt air a shon, no theagamh peacadh

mua? Le 'r corruich mar so thionndadh 'nar aghaidh fhein, tha rathad againn air ar giomhan fein a leigheas, an àite dolaidh a dhianamh air an atharrach.

Ach ma bhios a' choire mòr agus follaiseach, a chòir do'n charrannachd a falach le leithsgeul air chor-eiginn: le creidsinn, mar gu'm b'eadh, a 'm beil subhailcean àraidh diomhair aig a choireach, a b' àill le Dia thiarnadh le leigeadh na tuiteam: bithemid ann an earbsa, gu 'n toir a choire so anns a' bheil Dia leigeil leis fuireach ar tamuill gu ionnsuidh fein e a cheart rìreamh, gu 'n toir an tàir a tha e faighinn o fheadhainn eile gu spiorad na h-umhlachd e, is mar an gu 'n tionndaidh a choire gu bhuannachd. Ach ma tha am peacadh follaisach maraon agus uathasach, agus cridhe pheacaich air cruadhachadh san olc, togamaid ar n-inntinn gu flathanas, agus smaoinichemid air breitheanas diomhair Dè, cugamaid fonear gur lionor iad, a dh' èirich a bhith nan naoimh mhòra dèis daibh a' bhith uda bàite sa' pheacadh bu mhua: is feadhainn eile gu na thuit o'n choimhlionachd a b' àirde gu grunnd a' pheacaidh agus an uile.

O na smaointean so tuigidh duine grunndail ar bith, gur h-ann aig a dhorus fhein bu chòir dha amharus a leagadh an toiseach, is ma dh' fhairgheas e blàs air bith a' lasadh na chridhe do 'n atharach, gur h-ann o 'n Spiorad Naomh a tha sin a' tighinn: air an laimh eile, 'sann o 'r fochmheinn fein is o bhuaireadh an aibhistear a thig breth obuinn fuath agus tàir air an atharrach. Air an aobhar sin, ma dh' fhairgheas sinn sinn fhein ro gheur shuilech a' beachdachadh ar giomhan feadhnach eile, na sguiremid a ghleac ris a ghiomh so, gus a' spion sinn a nuas as ar cridhe' e.

## XLIV. CAIB.

### *Air urnaigh.*

Ma tha an-earbsa as sinn fein, earbsa a Dia, dea-fheum a thoirt a buadhan ar n-anma, na airm riatanach gu buaidh a chosnadh anns chath spioradail, air rèir is mar dh' fhiach m 'Si 'n urnaigh, mar théid a nis innse, ball-air is feumail' uile; a chionn 's gur i is màthair, cl 'n ann do na tri subhailcean sin a mhàin, ach c 'n h-uile ni eile a tha feumail gu sábhaladh ar anma.

So am feadan tro 'n d' thig a h-uile gràsan flathanas gar n-ionnsuidh. Bheir an urnaig air an Tì a 's àirde fhein ar combnadh o chatha ghlòrmhor, agus le 'r lamhan, ge lag, sgriosaid e ar n-naimhdean a 's miosa, Gus an urnaig chleacail mar is còir tha na seòlaichean so leanail.

1. Feumaidh sinn làn thoil a bhith again seirbheis Dè chur air adhart gu ro-dhùrachdacl agus anns an dòigh is taitneach leis. An toil faodar a dhùsgadh nar cridhe le beachd a ghabl ail air na tri nichean so. a' chiad rud, gu bhe còir shònraicht' aig Dia air aodhradh agus a seirbheis uainn, as leth a bhuadan àillidh, mar th mhathas, a ghliocas, a mhaise, a chumhachd, agus fheartan eile gun aireamh, is fos cionn aitl ris. An ath rud, gu 'n ghabh Dia nàdar daonnd is gu 'n chosg e tri bliadhn' eug thar fhichea gu h-ànrach gu 'r sàbhalach, gu 'n dheònaich ar creuchdan fuathasach a laimhseachadh le lamh an fein, agus an leigheas, cha 'n ann le ola agu fion a dhortadh unnta, ach le fhuil phrìseil fei a thaomadh a mach, is le choluinn a reubadh l sgiùrsadh drisean agus tairngean. An treas ru 'se mhiad 'sa ni e stà dhuinn a lagh a chumai

us ar dleasnas a dhianamh, is gur ann le sin mhàin a dh' earbas sinn buadhachadh air an omhan, ceannsachadh a toirt as ar n-ana-iannan, is ruighinn air onair clainn Dè.

2. Feumaidh sinn creideamh beo bhith againn, us dòchas làidir nach diùlt Dia dhuinn an mhnadh a tha feumail dhuinn gus seirbheis ileas a dhianamh dha, agus ar n-anam a shàbh-adh.

'S ionann anam làn dòchais, agus saghach omh anns an doirt Dia ionmhas a ghràs; agus ar is farsuinne an soitheach, 'sann is pailte a aomar tiodhlaicean ann tro urnaigh.

Oir ciamar is urruinn Dia, aig a bheil cumh-hd gun chrioch, agus mathas nach tràigh, a iodhlaicean a dhiùlt dhaibhse, a tha e prosnach-h cho dian gu an iarraidh, is dha bheil e a' alltuinn a Spioraid Naoimh a thoirt, mo ses 'n iarr iad e le dòchas is le buan achanaich.

3. An àm teannadh ri urnaigh 'se beachd Dia oileachadh, is cha 'n e sinn fhein bu chòir a ith nar n-aire; 'sann a chionn is gu bheil Dia r an dleasnais so mar fhiachaibh oirnn, is gun raidh air èisdeachd ach cho fad 'sa tha sin nchuidh na shùileansa; mar sin gèillidh ar achd tur dha thòilse, is cha lùb sinn toil Dè r toil fein. 'Se 's reuson dha so, gu 'm beil toil againn' olc, agus air a puinseanachadh s an àrdan, agus gu tric aineolach air an rud tha ri shireadh: air a' laimh eile, tha toil Dè onnan ceart naomh is ana-comasach air dol nrall: 's air an aobhar sin 'si bu chòir a bhith riaghailt do 'n h-uile toil, is gur seachran dol ipe. Thugamaid an aire mata, gu 'm bi ar iarratasan air fad taitneach do Dhia, is ma ios an teagamh a's lagha, co dhiu tha ar n-ach-aich mar sin, no nach 'eil, is còir dhuinn

daonnan an gnothaich fhàgail a' mèinn a fhreast-ail. Ach ma 's cùis shoilleir gu bheil an ni th sinn a' sireadh taitneach do Dhia, mor tha grà an, subhailcean is rudan mar sin, iarramaid ia ann am beachd a mhòralachd a thoileachadh agu a riarachadh, a raghuinn air beachd 'sa bith e air a naomhad.

4. Ma's math leinn gu faigheadh ar urnaig èisdeachd, thigeadh gar dianadas cof hreagairt d ro 'r n-urnaigh is na dèigh, cha 'n fhuilea dhuinn ionnsuidh a thoirt air sinn fein a dhia amh toillteanach air na gràsan a tha sinn a si eadh. Oir urnaigh agus claoidh na leth-astig cha 'n fhaodar dhealachadh o cheile; a thaobh gu bheil an neach a tha 'g iarraidh subhailc a bith gun a cur an gniomh a buaireadh Dè.

5. Mun iarr sinn a' bheag air bith air Dia, chòir dhuinn tàing a thoirt da le mòran um lachd airson nan tiodhlaicean a bhuilich e oir martha. Faodaidh sinn so chantuinn; a Thig earn', a dheònaich as dèigh mo chruthachadh fhiachan a phàidheadh nad thòcair, agus n theasraiginn o fheirg mo naimhdean nas trice 's urrruinn dhomh innse, thig gu m' chobhai a' dianamh diochuimhn' air m' aimideachd is n mhi-thàingealachd roi so, agus tiùraich dhon am fàbhar a tha mi sireadh. Ach ma dh' fhairg eas sinn sa' cheart àm anns 'a bheil sinn ag iar aidh subhailc àraidh air bith, ionnsuidhean o pheacadh a tha na h-aghaidh, is còir dhuin tàing a thoirt do Dhia airson a chothrom a tha toirt dhuinn air an t-subhailc sin a chleac dadh; is gur rud sin air bu chòir dhuinn sea tuinn mar-fhàbhar mòr san àm sin.

6. Ach o 'n is ann o mhathas Dè, is o thora beatha is pàis ar Slànair, is o gheallaidh eisdeac gu bàigheil rir guth, a ta neart agus brìgh

urnaigh air fad a' tighinn, bu chòir a dùnadh
 comhnuidh le facail do 'n sheòrsa so: guidh-
m ort, o Thighearna, as leth do mhòir thròcair
ein gu 'n èisdeadh tu ris an achanaich so; tro
oillteannas do Mhic deònaich am fàbhar so
omh; cuimhnich, o mo Dhia, air do geallt-
as, agus èisd ri m' urnaigh. Air uairibh cuid-
chd faodaidh sinn eadarghuidh na h-oighe bean-
ichte Moire is nan naomh eile shireadh: oir is
òr am maoidhean a làthair Dè, a tha toileach
r onair a thoirt daibh air rèir is mar a thug iad
iù dha nam beatha air talamh.

7. Feum' sinn leanail air a' chràbhadh so; oir is
unteach an gnothach nach fhaod Dia urnaigh
uan iriosal a dhiùlt. Oir ma thug buan ach-
aich na bantraich anns an t-soisgeul buaidh air
 bhritheamh eucorach, an urruinn an urnaigh
;ainne bhith gun èisdeachd o Dhia a tha làn
athais? Agus mar sin, ged nach èisdeadh
ruinn san uair, ged nach biodh e, mar gu 'm
eadh, gar cluinntinn, an dèis sin uile, cha bu
òir dhuinn ar dòchas a chall as a mathas nach
aogh, no 'sgur do dh' urnaigh; oir is mòr an
mas a th' aige, agus an toil gu math a dhian-
nh dhuinn. Ime sin mar 'eil an fhàillinn ag-
nn fein, tha e cinnteach gu faigh sinn ar n-iarr-
as, no gu faigh sinn rud is fearr, no theag-
nh an dà chuid. Mar is lagha dh' fhairgheas
n do thoirt dhinn, 'sann is mua dh' fheumas
n ar fuath 's ar gràin oirnn fein a leasachadh;
h ann a' rathad is gu 'n toir neart ar truaighe fein
rnn dìreadh suas gu tròcair Dè thoirt fonear;
us ar dòchas ann a mhiadachadh, is cha 'n e
ghdachadh; a thaobh is gur h-ann mar is stèidh-
'a sheasas sinn am miadhoin aobhair mi-dhòch-
, is mua a bhios ar duais.

An aon fhacal na sguiremid a feasd' a thoirt

buidheachas do Dhia; thugamaid glòir dha ghlic cas, dha mhathas, dha thròcair' co dhiu gheob na nach faigh sinn ar n-iarratas; a dh' aon ru ge 'n tachair bithemid socrach nar n-inntinn, anns gach càs bithemid toilichte agus striochte i freasdal Dè.

## XLV. CAIB.

### *Air urnaigh chridhe.*

'Si urnaigh chridhe ar n-inntinn thogail suas i Dia, ag iarraidh na nichean tha feumail dhuin gu diomhair nar chridhe, no air an cur a mac ann am briathran.

Tha sinn ga 'n iarraidh, ionann agus ann ar briathran, nuair a their sinn nar cridhe; O m Dhia, thoir dhomh am fàbhor so gu cliù dha c ainm naomh: no mar so, a Thighearna tha n làn chreidsinn, gur i do thoil, is gur ann gu tuil cliù dhut a tha mi 'g iarraidh nan gràsan so, g robh do thoil diante nis unnamsa. Nuair a bhios sinn gu searbh air ar cur uige le ionnsuidh ean an namhud, faodaidh sinn so chantuinn greas gu m' chobhair, O Thighearna, mun c thèid mo sgrios leis an namhaid; no mar so, m Dhia, mo threis, agus mo neart, dian mo ch bhair gu grad, mu 'm bi mi càillte. Ma mhai eas am buaireach, is còir do 'n urnaigh chiadn mairsinn, a' cur an aghaidh an deomhain g misneachail. Nuair a thèid neart a' bhuairid seachad, is còir dhuinn ar guth a thogail suas r an uilechumhachdach, à griosad air, e sheal tuinn air neart an namhud air an darna taobh agus air an laigse againn' air an taobh eile, cantuinn; Seall, o mo Dhia, air do chreuta fein, air obair do lamh fein! seall air neach chaidh a cheannach le fuil phrìseil do Mhic! Fa

ar tha an deomhan an geall air a sgaradh uat, ;us a sgrios gu h-iomlan! 'Sann ugadsa tha mi ith gu comhnadh, 'sann unnadas tha mo dhò-ias, is gu bheil brath agam, gu bheil thu uile hathasach is uilechomasach. Gabh truas ri eutair dall, ge do 'sann le choire fhein, nach ruinn gun chomaradh do ghràs dol as air sgrios namhdean, air an aobhar sin dian mo chomh-idh, o fhriamh mo dhòchais, is aona chùl-taic ' anma. Tha sinn nar cridhe 'g iarraidh tiodh-icean air Dia, nuair a tha sinn a' tilgeadh ar reasbhuidh na làthair, gun ni àraidh 'sam bith nmeachadh. Gar suidheachadh fein mata a' inuis Dè, 'sa 'g aideach nach 'eil e 'nar comas i t-olc a sheachnadh, no math a dhianamh, odh ar cridhe laiste le toil a sheirbheis a chur r adhart, is sùil ar n-anma leagte air, am feith-mh ri chomhnadh le mòran earbsa agus umh-chd. A' leithid so do dh' aideach air ar laigse, leithid so do dhèidh air a sheirbheis, a leithid do gniomh creidimh, is urnaigh dhiomhair, a ieir ar n-iarratas ugainn a flathanas, agus a ıleidheas dhuinn èisdeachd air rèir 'smar a bhios n-aideach fìrinneach, ar dèidh làidir, agus ar eideamh beo. Tha seòrs' eile ann do 'n urn-gh so, ach nas athgearra; is nitear i, nuair a a an t-anam a dh' aona bheum a' tilgeadh uir-sbhuidh an làthair na Tì 'sàirde: Mar gu 'm dh, a' cuimhneachadh fàbhair a chaidh a shir-dh roimhe, ach an nis ga iarraidh a rìsd gun ımeachadh.

Thugamaid ionnsuidh air an t-seòrs' urnaigh chleacadh, 'sa chur an gniomh anns gach àm tuigidh sinn am beagan ùine, gu 'm bheil i cho rasda, 'sa tha i brìgheil agus eifeachdach.

## XLVI. CAIB.

### *Air smaoineachadh.*

Nuair tha tuilleadh ùine ri thoirt do dh' urnaigh mar tha leth uair, no uair, no nas mua, bhith eadh e iomchuidh roinn do phàis ar Slànair a thoirt fonear, agus na smaointean a dh' èareadh o sin a thionndadh gu cosnadh na subhailc sin ai a' bheil sinn an tòir. Ma 'si an fhaighidin tha uat, dian sgiùrsadh do Shlànair aig am phost rùn-diomhair do smaointean.

1. Thoir an aire nach luaithe fhuair n saighdearan òrdugh a tharruing thun a' phuist na thug iad air adhart e le iolaich àird is le àbh achd mhòr. 2. Nuair a spionadh dheth aodach gu robh am fuachd ga lèireadh. 3. Gu 'n deacl a lamhan, neochiontach, a cheangal gu team ris am phost. 4. Gu 'n deach a chorp naomh sgiùrsadh cho trom is gu na thaom' fhuil prìsei gu craobhach gu làr. 5. Gu 'n robh h-uile beum a' bualadh daonnan san aon àite sior leasachadh a phèine 'sa miadachadh a chreuchdan.

Nuair a bhios na smaointean so agad, no leith idean eile, dha 'm bu chòir gaol na faighidin dhùsgadh ann ad chridhe, thoir ionnsuidh làidi air an dòruinn chiadna a tha do mhaighistir naomh a' faireachduinn cho cràiteach na choluinn uile, a bheo-ghluasad ad chridhe fein. Dèigh sin gabh air t-adhart, is gabh beachd air spàirn fhuathasaich anma, is fiach an tuig thu cho ciuin is cho faighidneach 'sa chuir e suas ri dhòruinn an dèidh air tuilleadh fhulang gu glòir Athar, is gu stà dhuinne.

Faic a nis e làn fala, agus tuig nach 'eil ni ain a mua dhèidh, na gu faiceadh e thu a' cur suas ri d' thriòblaidean le faighidin, is gu bheil e grios-ad air Athair anns na flathas, do chomhnadh, gus

. chrois so, is gach crois eile ghiùlan gu faighdneach. Neartaich le gniomhan cràbhaidh lion-r an togradh so th' agad air fulang le sòlas. An in tog t-inntinn gu flathanas, thoir tàing do dh' Athair na tròcaire, gu na dheònaich e a Mhac onmhuinn a chur thun an t-saoghail so, dh' hulang dòruinn cho goirt, agus a sheasamh do hùis air a bhialaobh. 'Se dùnadh a bhios agad, ubhailc na faighidin a shireadh as leth toillteanns is eadarghuidh a Mhic ionmhuinn, dha bheil mhòr spèis.

## XLVII. CAIB.

*Dòigh eile' air urnaigh chridhe.*

THA'n dòigh so eil' ann air meadhrachadh, agus ir urnaigh chridhe. An dèis dhut smaoineachdh gu ro-chùramach air an dòruinn a fhuilig o Shlànair, agus cho deònach 'sa bha e air fulng, faodaidh tu gabhail air adhart gu dà maoineachadh eile nach lagha brìgh. A chiad maoineachadh, gabh beachd air mòr luach niomhan do Shlànair; an ath smaoineachadh, eall air an lan-phàidheadh 'sa glòir a fhuair an -Athair siorruidh o umhlachd a Mhic gu bàs, gus bàs na croise cuideachd.

An dà smaoineachadh so faoda' tu thairgse do a Athair naomh, mar dhà miadhoin chumhachdch gus na gràsan a tha thu sireadh fhaotuinn; reagraidh an dòigh so do 'n h-uile rùn diomhir ann am pàis ar Slànair, is do'n h-uile gniomh rinn e o leth-amach, no o leth-astigh anns gach nistire.

## XLVIII. CAIB.

*Dòigh urnaigh gu iarraidh eadarghuidh na banrig beannaichte Moire..*

A THUILLEADH air an dòigh smaoineachaidh thug mi seachad, tha dòigh eile ann a nitear ri an òigh bheannaichte Moire. An toiseach mata gabh beachd air t-Athair siorruidh, an sin ai Iosa Criost, ar Tighearna, agus mu dheireadh ai an òigh naoimh Moire.

A thaobh an Athar shiorruidh, tha dà rud ag ad ri thoirt fonear. A chiad rud, 'se an gaol an abarrach a bh' aig' air an òigh so bu ghlaine o' t-siorruchd, seadh, mun na tharruing e i a neoni An ath rud an naomhachd ro-shònraichte dheò naich e thoirt dhi, 'sa h-uile subhailc a chleach i rè laithean air talamh

A thaobh a chiad chuid, feumna'tu do smaoin tean a thilgeadh air ais roimh' h-uile ni chaidh a chruthachadh, ro' thìm fein, agus a sìneadh, mar gu'm b' ann, gu iomall na siorruchd gus an ruig iad cridhe Dè. Agus gabh beach air an toil-inntinn mhòir a gabh e ri faicin pearsa àluinn na tè sin, a bha air a h-òrduchadl lath'-eiginn gu bhith na màthair dha Mhac. A leth na toil-inntinn sin, grios air an neart a th riatanach a thoirt dhut an aghaidh do naimhdean gu h-àraidh iad sin a's mua a tha cur do bhruaill ean ort. Dèigh sin gabh beachd air beusan 's ai dianadas glòrmhor na h-òighe so gun choimeas agus tairg iad air chomla no fos leth do Dhia; a dianamh do chulaidh mhathais diu, gu ghràsan tharruing ort fhein air rèir t' fheumalachd. Ar dèis so cuir do chomraich air Iosa, agus guid air e chuimhneachadh air a mhàthair naoimh, a ghleidh air a siubhal e fad naoi miosan, agus o'r mhionaid an d' rugadh e, a thug an t-aodhradh

b' irisle dha, a sealltuinn air mar Dhia is mar huine, mar a cruthadair 'sa mhac; a ghabh iòran truais ris na fhulanas sa' stàpull; a dh raich e le bainne prìseil, a phòg 'sa ghlac e mil air le spèis màthar, agus a fhuilig fad a bheatha s gu h-àraid aig àm a bhàis dòruinn air a shon ach gabh innse. Gach ni dhiu so cuir am fiach-ibh dha cho làidir, is gu 'm bi e, mar gu 'm eadh, ir èigneachadh gu cluais a thoirt dha t'-achan-ich.

Mu dheireadh cuir t' achanaich suas ris an igh bheannaichte fhein; abair, o na b' e òrdugh n fhreasdail o 'n t-siorruchd, gu 'm biodh i na ıàthair trocaire is na dìdean do na peacaich, is n dèis am mic gur ann na h-eadarghuidh a tha o dhòchas a 's mua: cuir air shùilibh dhi, an ud so a thuirt ioma duine fiosrach, 'sa chomh-aich miarailtean lionor, nach do dh' iarr neach a bith le creidimh làidir a cobhair nach d' fhuair uartachd. An aon fhacal, fiach dhi ciod a dh' huilig a mac gus do shàbhaladh, a los gu 'n lèidh i dhut na gràsan sin a tha riatanach, gu ulangas do Shànair chaoimh a thionndadh gu hlòir.

## XLIX. CAIB.

*Tuille prosnaidh do na peacaich gu earbsa a comh-nadh na h-òighe beannaichte.*

NEACH air bith a shireas leis an earbsa cheirt uith fo sgàil na h-òighe beannaichte, thigeadh ha na h-aobhair misnich so a meadhrachadh.

1. Tha fios againn gu 'n glèidh soitheach, anns n robh spìosradh, boladh cùbhraidh seal an dèis thoirt as; gu h-àraidh ma bha e fad ann, no ıa lean dad idir ris; ach 'sgoirid a' mhaireas am àile so: 'S ionann e agus teine a chumas blà

thu car tamuill as dèis fhàgail. Ma tha s ceart, ciod a their sinn mu charrannachd is m bhàigh na maighdeine naoimh, a ghiùlan nac miosan na h-innibh, is fhathasd na cridhe ao mhac Dè, a charrannachd gun tùs gun deireadh Ma ni tighinn gu teine mòr ar blàthachadh, nac fior, is nach fhiach e chreidsinn, gu feum esa a dhlùthas ri Moire, màthair an iochd, cridh laiste leis a' charrannachd is blàithe, a bhith a a bheothachadh, is fàs nas teotha mar trice chuireas e chomraich oirre, agus mar is mu earbsa agus umlachd na làthair.

2. Creutair cha deach a chruthachadh cho tet gràdh do dh' Iosa Criosta, is cho striochte thoil ri mhàthair naoimh. Air an aobhar sin ma 'se òrdugh ar Slànair, a dh' iobair e fei airson peacaich thruagha mar tha sinne, gu ' biodh a mhàthair fhein, na màthair mar a ciadna dhuinne, na bana-procadair, is na ban eadarghuidhear air a bhialaobh, cha 'n fhaod gun ghèilleadh dha achd, no cobhair a dhiùl dhuinn uair air bith. Na bithemid mata mèirg each ag iarraidh a tròcair, ruithemid ga h-ionn suidh anns gach cruaidh chàs le mòr earbsa; i fuaran mathais i nach traogh, is bheir i a tiodh laicean daonnan seachad air rèir an dòchais chuirear innte.

## L. CAIB.

*Dòigh cràbhaidh agus urnaigh tro eadarghuidh na naomh agus nan aingeal.*

Gu ruighuinn air dion nan naomh agus na aingeal, faodar an dà dhòigh so leanail. A chia dòigh, cuir t' iomchair air an Athair shiorruidh is fiach dha na laoidh dhiadhaidh thatar a' seim dha ann a' flathanas, an t-saothair, a' gheur

eanmhuinn, an t-ànradh ro' deach na naoimh ir talamh airson a ghràidh; grios air an sin, t' arratus a thoirt dhut as leth an umhlachd 'sa ìlseachd. An ath dhòigh 'se t' achanaich a chur uas ris na spioraid bheannaichte sin, a tha fada n geall, cha 'n e mhàin gu 'n ruige' tu air an aomhachd, ach gu 'n rachadh tu fada thairis rra ann an glòir fhlathanais.

Air an aobhar sin dian urnaigh dhùrachdach iu, iad gad chomhnadh gu bristeadh a thoirt a ' ana-miannan, agus buaidh a chosnadh air aimhdean t' anma, agus gu h-àraidh iad a bhith uimhneach ort aig uair do bhàis. Bi air uairibh ' meadhrachadh ann ad chridhe nan gràsan sònaichte a fhuair iad o 'n Tì 's àirde, agus biodh ighear ort mar gu 'm bu tu fein a gheobhadh na ibhte sin: seadh, 's ann nas mua bu chòir t' oibbneas a bhith, a chion gu 'm bi toil Dè na ìbhair sin a thoirt daibhsan a raghainn ort fein; gus airson gu 'm b' i thoil a bh' ann, thigeadh hut cliù is moladh a thoirt dha ainm.

Gus an dleasnas so fhàgail nas usa is nas rianile, bhiodh e iomchuidh laithean na seachduine roinn, ann a' seòl is gu 'm biodh an latha fhein ig gach buidhean do 'n chuideachda bheannaich-. Air didònaich mata, iarr eadarghuidh coshirm nan aingeal; air diluain cuir t'achanaich suas Eoin Baiste; air dimàirt sir comhnadh nan aithche naomh's nam fàidhean; air diciaduin sir cuidichach nan Ostal; air diardaoin biodh do ghuidh 's nam martairean; air dihaoine ris na easbuigon, agus ris na aidmheilich; air disathurna ris a h-òighean is ris na naoimh eile. Ach laih' ir bith na leig seachad gun chomhnadh na baintirna beannaichte a shireadh, bànruinn nan aomh air fad; agus mar an ciadna cuideachadh aingil chomhaidich, agus Mhìcheil glòrmhor

an t-àrd aingeal, is naomh 'sa bith eile ris a' bheil taobh agad ad cràbhadh.

A bharr air so, grios air an Athair shiorruidh, air Iosa Chriosta, air an òigh bheannaichte, gu 'm biodh tu ann a' seòl sònraichte fo dhion naoimh Iosabh, companach pòsda na h-òighe bu mhua geanmnachd. Cuir do chomraich air, 's iarr air le mòran umhlachd e gad ghabhail fo chùram. Cha 'n fhaodar innse a liuthad uair a fhuasgail an naomh so air an fheadhainn a dh iarr a chomaradh a thaobh cuirp no anma: agus gu àraidh nuair a bha feum aca air solus a flathanas, no ceann-iuil diomhair 'nan urnaigh. Oir ma tha tlachd aig Dia cho mòr do naoimh eile airson an gaoil dha 's an seirbheis air talamh, de mias agus an onair nach faigh an duine sin, a bha cho mòr na shùilean air talamh, is gu na ghèill, is gu na fhreagair e dha mar athair.

## LI. CAIB.

*Smaointean air fulangas Chriosta, agus na gluasadan cridhe bu chòir tighinn uapa.*

Anns an dòigh urnaigh agus smaoineachaidh a thugadh seachad martha mu fhulangas Chriosta, chaidh fhiachuinn mar bu chòir an rud tha uainn a shireadh; ach an nis gabhaidh sinn nas faid' air adhart, agus fiachaidh sinn mar a thige' do na smaointean sin ar cridhe ghluasad air ioma dòigh. Mar so, ma 'se ceusadh an Dè-duine a thagh thu mar chùis do smaointean, a miasg nichean eile, a bhuineas do 'n mhistire so, faodaidh tu na càsan so thoirt fonear.

1. Nuair a ràinig Iosa sliabh Chalbhari, gu 'n deach' a rùsgadh le lamhan a luchd-millidh, iad a' feanneadh dheth a' chraicinn maille ri

aodach, a bha an nis air ragachadh am fuil agus a leanail ri chreuchdan.

2. Gu 'n deach' a cheann beannaichte a reubadh as ùr le spionadh a' chrùin dhreaghain dheth, is le sparradh le sgeig air a rithist.

3. Gu 'n deach' fhasdadh ris a' chrois le tairngeau garbha is le buillean òrd.

4. Nuair nach ruigeadh a lamhan air na tuill a chaidh a tholladh dhaibh san fhiodh, gu 'n deach an tarruing cho làidir is gu na chuireadh a chnàmhan as na h-uilt, agus gu 'm faodhte an cunntadh, (Salm. xxi., 18.)

5. Nuair a chaidh a thogail suas air a' chrois, agus cudthrom a choluinne a leigeil air na tairngean, gu na mhiadaich sin na lotan a bha na lamhan is na chasan, is gu na leasaich sin gu trom a dhòruinn.

Ma 's math leat leis na smaointean so, no leithidean eile, gaol Dè lasadh ann ad chridhe, fiach le feart smaoineachaidh air àrd eòlas fhaighinn air mathas mòr do Shlànair, a dheònaich dol fo phèin cho trom air do shon. Oir mar is mua a bhios t' eòlas air a ghaol a thug e dhut, 's ann is teotha a bhios do ghràdh is do spèis dha. Oir, nuair a chi thu air an dòigh so teas a charrannachd dhut, cha bhiodh ann ach rud dleasnach gu 'm biodh cràdh goirt ann ad chridhe, airson cho tric is cho trom 'sa thug thu tàir dha; an Tì a dh' iobair e fhein airson do pheacannan.

O so gabh air t' adhart gu guiomhan dòchais, a smaoineachadh agad fhein nach robh ni air bith eil' ann am beachd an Dè mhòir so air fiodh na croise, ach am peacadh fhuadach as an t-saoghal, do shaoradh o sglàmhachd an deomhain, dioladh airson do pheacannan, do shìth a dhianamh suas ri Athair, agus t' fhuasgladh as a h-uile h-eiginn. Ach an dèis smaoineachadh

air a phàis, ma ghabhas tu beachd air a toradh 'se sin ma bheir thu fonear gu 'n d' thug a phàis air folbh peacannan dhaoine, gu na thraogh fearg a' bhrithimh mhòir, gu 'n d' thug i buaidh air cumhachdan iutharna, is air a' bhàs, gu na lion i àite nan aingeal a thuit a flathanas; tionndaidh do bhròn gu sòlas, agus 's aobhar miadachaidh air t' aighir an toileachadh a thugadh do 'n òigh bheannaichte Moire, is do 'n eaglais chathach agus bhuadhach, le coimhlionabh a' ghnothaich mhòir so, sàbhaladh chlann-daoine.

Ma 's math leat bròn trom a ghluasad ann ad chridhe airson do pheacannan, leag do smaointean air so mhàin; ma dh' fhuilig Iosa Criost' urad so do dhòruinn, cuimhnich gur h-ann gu fuath fallain ort fhein a ghluasad unnad a bha e; is gu t' ana-miannan a ghràineachadh, gu h-àraid an giomh sin a 's mua a tha na aobhar peacaidh dhut, agus a 's mua a toirt do mhasladh do Dhia uilechumhachdach.

Ma 's àill leat ioghnadh a thogail, foghnaidh dhut sealltuinn air so a mhàin, nach 'eil aobhar ioghnaidh ann a 's mua, na gu 'm biodh cruthadair an domhain, agus fuaran na beatha air a riasladh le chreutairean fhein; gu 'm biodh mòralachd Dè a tuiteam, mar gu 'm b' ann gu neoni; gu 'm biodh an neochiontach a 's mua air a dhìteadh, àilleachd na maise fo thàir, agus bàite ann an truailleachd; gu 'm biodh cuspair gràidh an Athar shiorruidh fo neopris nan peacach, solus nach urrainn sùil fhaicinn fo chomas chumhachdan an dorchadais; agus gu 'm biodh glòir gun tùs, friamh gach sòlais, càillte ann an tàir san truaighe.

Gu truas a ghluasad ann ad chridhe airson fulangas do Shlànair is do Dhè, a thuilleadh air pèin a cholùinne gabh beachd air dòruinn anma,

agus chi thu gur h-ann air a leth-astigh is mua gu mòr a fhuair e lèireadh. Oir ma thig tioma air do chridhe o 'n chiad chuid, bu chòir do 'n ath chuid a sgaradh o chèile. San trà sin bha anam Chriost' a' faicinn na Diadhachd a chearta cho soilleir 'sa tha e diugh ann am flathanas, 's math a bha brath aig' air cho toillteanach 'sa bha Dia air onair; agus o 'n bha ghaol dha gun tomhas, bha toil mhòr aige, gu 'n d' thugadh creutairean air fad dha gràdh le 'n uile neart.—Ach a' faicinn na tàir mhòir a bha e faighinn anns gach cearn do 'n t-saoghal o pheacannan gàbhaidh lionor dhaoine, leagh a cridhe le mulad a bha cho trom ri teas a ghràidh, is ri miad a dhùrachd, gu 'm biodh mòralachd Dè na cuspair gaoil, agus na aobhar dianadais aig a h-uile duine. An nis o 'n a bha teas a ghràidh agus a dhùrachd fos cionn aithris beoil, is faoin dhuinn teannadh ri innse le briathran miad na dòruinn a dh' fhuilig Criosta fo spàirn a bhàis.

A bharr air sin, o na bha gaol aig' an t-Slanair naomh so air clann-daoine fos cionn tomhais, dh' fheumadh miad agus teas a charrannachd a lionadh le briste-cridhe, a chionn gu 'n sgaradh am peacadh uaith' iad. Bha fios aige nach b' urruinn duine tuiteam ann am peacadh bàis, gun a' charrannachd, agus naomhachd nan gràs a chall, a bha nan ceangal diomhair eadar esan agus na daoine taghte; is bha bristeadh an t-snaim sin na aobhar bròin do Iosa nas mua na bha cur cnàmhan a choluinn' as na h-uilt: a thaobh is gu 'm beil an t-anam spioradail, is mòran nas finealta nàdur na cholunn, is nas mua faireachdainn air pian. Ach gun teagamh an rud a 's mua a ràinig anam ar Slànair bheannaichte, 'se peacannan nan daoine càillte leis na sgaradh gu

dìlinn uaith' iad, gun rathad air aithreachas feasda.

Ma 's goirt le d' chridhe a bhith faicinn d Shlànair fo dhòruinn cho trom, lean a chùis na fhaide, agus chi thu nach ann a mhàin airso nam peacannan a rinn thu, ach airson nam peac annan nach d' rinn thu, a dh' fhuilig e cho goirt oir am boinne mu dheireadh dhe fhuil phrìse dhoirt e, gus do ghlanadh o 'n chiad chuid, agu do thiarnadh o 'n ath chuid. Creid mi, tha aobh air gun àireamh agad gu pàirt a ghabhail ann an fulangas Iosa na phàis. Thoir fonear fhatha nach robh is nach bi anshocair air creutair nac d' fhuair easan a chuid dh' i. Dh' fhuilig e tàin masladh, buaireadh, ànradh, call codach, claoid pearsa, agus sin uile le barrachd pèine na iad san fein a tha fo eallach an dòruinn. Oir ma athair caomh, is lèirsinneach air a h-uile an shocair a tha tighinn oirnn, a thaobh anma n cuirp, gu ruig' an trioblaid a 's lagha, no cean goirt, cha b' urruinn a chrìdhe caoin gun truas ghabhail ri 'r fulangas.

Ach co is urruinn innse cho brònach 'sa bh e mu acain ghoirt a mhàthar bheannaichte.— Gach pian, is gach tàir a fhuilig e na phàis, b leathsa roinn fhein dhiu; is b' ionann beachd i inntinn dhaibh le chèile: is ge b' aotrom a cuids do 'n eallach laimh ri chuidsa, dèis sin uile b trom a' sac a bh' air a h-inntinn. Bu leasachadh so air fulangas Iosa, is bu shaighead chràiteacl na chridhe. Agus 'se sin a thug air anam diadh aidh a radh; is gu 'n robh cridhe Iosa, mar g 'm eadh, an àmhuinn theine laiste le gaol Dè, i 'sa loisgadh innte dha dheoin.

Ach ciod an t-aobhair a bheir dol ro' leithid s do dh' ànradh? Cha robh aobhar 'sa bith eil ann, ach ar peacannan. Ime sin an truas 'san

uidheachas a 's mua a 's urruinn sinn a bhith gainn dha airson na fhuilig e air ar son, 'se gu a biodh fior bhròn oirnn airson gach olc a rinn nn, agus sin as leth a ghaoilse: gu 'm biodh ràin againn air a' pheacadh fos cionn gach ni; thaobh 's gur fuathach leisan e: gu 'n cogamid daonnan an aghaidh ar n-ana-miannan mar r naimhdean a 's mua; is mar sin le cur dhinn a t-seann duine, is gar comhdach fhein leis an uine ùr, gu 'm faodamaid ar n-anam èideadh subhailcean, aon trusgan a mhaise.

## LII. CAIB.

*In toradh a thig o smaoineachadh air a' chrois, agus o leanail subhailcean Iosa Criostu, a chaidh a cheusadh.*

S MÒR a' stà a ni e dhuinn a bhith smaoineachdh air a' chrois, An toiseach bheir e gràin huinn air ar peacannan agus dùisgidh e rùn idir unnainn gleachd an aghaidh ar n-anaiannan, a cheus ar Slànair, is nach 'eil fhathst marbh unnainn. An ath bhuannachd, mathas fhaotainn airson ar peacannan, o Iosa Criosa chaidh a cheusadh air an son, agus gràsan is an toir sinn fuath fallain dhuinn fhein, ann rathad is nach toir sinn tàir dha tuilleadh, ach n àite sin gu 'n toir sinn gaol dha, is gu 'n dian nn a sheirbheis o 'r n-uile chridhe a sin suas, iar bhuidheachas as leth na dh' fhuilig e air ar on. An treas buannachd, 'se ar prosnadh gu othair mhòr a gabhail òirnn fhein a spionadh aonnan an nuas ar n-ana-miannan, air an laghad e saoil sinn iad. An ceathramh buannachd, 'se ol gu 'r dùbhlan ag ionnsachadh beusan ar aighistir bheannaichte, a dh' fhulig am bàs, ha'n an gu dioladh airson ar peacannan a mhàin

ach gu bhith na sgàthan dhuinn air caithe-beatha naoimh agus choimhlion.

Thig an dòigh smaoineachaidh so a leanail gu mòr stà dhuinn. Ma 's math leat faighidin do Shlànair ionnsachadh a raghainn air subhailc air bith eile, agus a h-uile crois a thig ad rathad a ghiùlan gu math, gabh dea-bheachd air na puincean so. 1. Ciod a rinn anam Ios' air a chrois airson Dè. 2. Ciod a rinn Dia airson anma Iosa. 3. Ciod a rinn anam Ios' air a shon fhein 's airson a choluinne. 4. Ciod a rinn anam Ios' air ar sonne. 5. Ciod bu chòir dhuinne a dhianamh airson Iosa.

1. Smaonich an toiseach, gu na dh' amhairc anam Iosa, 'se bàite am boillsgean na diadhachd, air an Tì sin a tha cho neochriochuaichte is cho do-rannsaichte, is gur neoni gach creutair na fhianais, gun seachnadh air an fheadhainn a 's àirde glòir: dh' amhairc e', tha mi radh, air an Tì mhòir sin, is gun laghdachadh 'sa bith air a ghlòir 's air a mhaise dhiadhaidh fhein, dh' umhlaich e e fhein cho iosal, is gu 'n dh' fhuilig e h-uile seòrsa tàir o dhaoine aingidh gun bhàigh; agus an sin thug e aoradh do mhòralachd Dè, a' toirt mìle tàing dha, 'sa gabhail fos laimh gach ni gus a sheirbheisiachadh.

2. Seall air an laimh eile, ciod a rinn Dia airson anma Iosa; thoir an aire gu 'm bi thoil, as leth a' ghaoil bh' aig' oirnne, gu 'm fuiligeadh a Mhac, bu ro-ionmhuinn leis, beumaibh, truailleadh le smugaidean, blaisbheum, a reubadh le cuipean, a chrùnadh le drisean, agus a thàirngeadh ris a' chrois. Feuch gu 'm bu ro-ait leis fhaicinn na bhall fanaid agus dòruinn airson gnothaich cho urramach.

3. Seall a nis air anam Iosa, is thoir an aire, nach luaithe thuig e a mhiad 'sa bha thlachd aig

)ia air e dh' fhulang, na ghèill e dha thoil anns ach ni le mòr aoibhneas; agus rinn e sin airson ghaoil a bh' aig' air an Diadhachd glòrmhor buadhan àillidh gun aireamh; no airson nan iodhlaicean sònraichte a fhuair e fhein. Co is rruinn innse an dèidh a bh' aig' air croisean. )h' iarr e gu fulangas air a h-uile dòigh, is an air nach robh e faighinn sin gu mhiann, liubhair e fhein seachad do mhìrun dhaoine mollaichte s do chumhachdan iutharna.

4. An sin tionndaidh do shùilean air Iosa, 'se abhairt gu caoimhneil ruit a miadhoin a dhòruinn ir an dòigh so: Feuch cho truaigh 'sa tha mise ir mo chàradh as leth do thoilse, a tha cho rag s nach lub i do 'n chuing a 's lagha gu mise hoileachadh!

Feuch a' spàirn chruaidh anns a' bheil mi, gun heachd air bith cil'agam, ach faighidin ionnsach-dh dhutsa. 'Si mo chomraich ort as leth mo hiantan uile, gu 'n gabhadh tu gu deònach a' hrois so uam an dràsda, is gach crois eil' a chuir-as mi ad rathad an dèigh so. Thoir seachad o chliù do sglàmhruinn, do choluun do mhìrun uchd-geurleanmhuinn, a leigheas mise mar dhia-huinn ort, ge bu daoine gun diù 'sgun bhàigh iad. ) nach tuige' tu miad mo shòlais ri t' fhaighidin s ri t' umhlachd! Ach ciamar a dh' fhaodhas o a' bhith an aineol ort, agus mo lotan am fradh-rc do shùl, a choisin dhut le m' fhuil a dhortadh a subhailcean sin leis bu mhath leam t' anam ideadh, a tha nas prìseile leamsa na mo bheatha. Ma dheònaich mi dol fo ànradh cho trom air do honsa, nach faoda' tusa beagan anshocrach a hiùlan air mo shonsa, mar laghdachadh air allach mo dhòruinn. An diùlt thu na creuch-an sin a dhùnadh a dh' fhosgail do mhi-faigh-din, a 's mua tha gam lèireadh na bha mo lotan?

5. Seall co tha labhuirt riut air an dòigh so agus chi thu gur e Iosa Criosta fhein a t' ann rìgh na glòrach, fior Dhia, agus fior dhuine.—Seall air miad umhlachd is air truimead a phèine a tha toirt barr air toillteanas a choirich a '; miosa. Gabh ioghnadh ri fl.aicinn am miadhoit ànraidh, cha 'n ann a mhàin stèidheil misneach ail, ach làn aighir is aoibhneis, mar gu 'm b' lath' a phàis là greadhnais a bhuadh. Mar thèi ùirneis am braisead le beagan uisge a chrathadh oirre, 'samhuil sin bu bheag na shùilean na dh fhulig e, le miad a ghràidh 'sa thoil air tuilleadh anshocrach a ghiùlan.

Thoir an aire cuideachd nach e beirt-èiginn na buannachd a chuir uig' e, ach gluasad a ghràidh bu ghlaine, is mar dh' innis e, gu sàmhla thoirt dhut mar is còir dhut an fhaighidin a cleachdadh. Air an aobhar sin iarr gu làn eòlas air na nichean a tha e a' cur mu d' choinneamh agus tuig gur toileachadh mòr leis gu'n cuire' tu an gniomh an t-subhailc so: an sin cuir romhad gu làidir a' chrois sin a tha cur farrain ort a ghiùlan, cha 'n ann a mhàin gu faighidneach ach gu sòlasach, agus croisean a 's truime cuideachd, gus thu fhein a dhianamh coltach ri Criost' a chaidh a cheusadh, is thu fhein fhàgail taitneach na shùilean.

Seall air a h-uile pian is tàir a dh' fhuilig e na phàis, 'sa gabhail ioghnaidh as a chruadal, biodh nàir' ort as do laigse fhein. Amhairc air t' fhulangas fhein an coimheas ri àmhghar mar fhaileas faoin, agus tuig agad fhein, nach 'eil thu ann ad fhaighidin ri shàmhlachadh risan. Na gabh eagal a ni air bith cho mòr ri bhith diùlt fulang airson do Shlànair, agus smaointean 'sa bith a dh' èireas do 'n t-seòrsa so ad inntinn, fuadaich uat iad mar theachdairean iuthaina.

Amhairc air Ios' air a chrois mar leabhar ›annaichte, bu chòir dhut a bhith leughadh an ›mhnuidh, gu ruighinn air na subhailcean a 's rde. So an leabhar ris a' faodar leabhar na ›atha a chantuinn le fìrinn, (Tais. iii. 5) a heir solus do 'n inntinn le theagasg, agus teas o 'n toil le shàmla. . Tha saoghal làn leabhraichın, is ge b' urruinn thu a leughadh air fad, cha hiodh lèirsinn air an olc a sheachnadh, agus a' ıath a dhianamh cho sollier dhut ri coimhead r Dia ceusda. Ach chuimhnich gu bheil ›adhainn ann, a bheir uair do thìm air caoidh ar lànair na phàis, 'sa gabhail ioghnadh as faighiin, a chailleas an dèis sin uile, anns a chiad iachuinn a thig nan rathad, am faighidin, mar ach smaoinicheadh iad riamh air a phàis.

'S ionann iad sin, faoda' mi radh, agus saighdıırean gealtach, nach labhair mu ni na pailliuin ›h mu ghaisgeachd, ach air a chiad shealladh o 'n namhaid a theicheas gu nàrach air folbh. ›ir de chùis mhaslaidh a 's mua, na bhith naoineachadh, ag gabhail ioghnaidh, 'sam mollh beusan ar Slànair, agus an dearmad air ball ›us an diochuimhneachadh, nuair e thig aobhar a rathad, an cleachdadh.

## LIII. CAIB.

### *Air Corp Chriost.*

'HUG mi ionnsuidh, mar tha thu faicinn, air ›athair seòrsa do dh' airm spioradail a chur ad ›mhan, agus dh'fhiach mi an dòigh air an iomairt ıar is còir; An rud a tha nis ri chur fo d' ıùilean, 'se an comhnadh mòr a gheobh thu o ıorp naomh an Tighearna, gus do naimhdean a ıeannsachadh, a tha dol eadar thu agus coimhonachd agus sàbhaladh t' anma. O 'n is i so

sàcramaid is uaisle agus a mua brìgh do n sàcramaidean uile, 'si ball-airm a 's mua càil a aghaidh cumhachdean iutharna. Aig na ceith buill-airm air na labhair mi, cha 'n 'eil a' bhea a neart, ach na h-aca o thoillteannas Iosa Criost is o na gràsan a choisinn fhuil dhuinn; ach th Iosa Criosta fhein anns an t-sàcramaid so, eada chorp agus fhuil, anam agus dhiadhachd. A chiad armachd tha againn o Dhia, gus ar naimhe ean a smachdachadh tro' Iosa Criosta, ach tha a ath armachd so gus an ceansachadh combla ı Iosa Criosta fhein; oir le ithe' fheola is le ( fhala, tha sinn a' gabhail comhnuidh ann is esa unnainne. Ach mar a dh' fhaodas sinn fheo ithe' is fhuil òl air dà dhòigh, an rathad corporr a h-uile latha, sa' rathad spioradail gach uai dhe 'n latha, (oir gach seòl dhiu sin tha tarbhac agus naomh) tha seòl ipioradail ri chleachdad cho tric 'sa ghabhas e dianamh, 'sa seòl corporr cho bichionta 'sa tha e freagrach.

## LIV. CAIB.

*An dòigh air an còir an t-sàcramaid naomh s ghlacail.*

'S IOMADH aobhar a tha gar prosnachadh gu tigh inn ionnsuidh na sàcramaide naoimh so. Im sin tha rud is rud ri choimhead air ann an tı amanan sònruichte, ro' chomaine, an àm comaine is na dèigh.

Ro' chomaine, ge brith aobhar a tha toir oirnn a glacail, cha 'n fhaod sinn diochuimhn a dhianamh air ar n-anam a ghlanadh le sàcra maid na faoisid, ma ses gu bheil peacadh bài air. An dèigh sin cha 'n fhuilear dhuinn sinı fhein a thairgse' do dh' Iosa Criosta gu treibh· dhireach, 's ar anam le uile bhuadhan a liubh·

rt seachad dha gu sheirbheis, a chionn is gu ieil esan ga thoirt fhein dhuinne gu h-iomlan, dar fhuil agus fheoil, anam agus dhiadhachd, aille ri ionmhas pailt a thoillteanais. Ach o ch 'eil blagh 'sa bith anns na bheil sinn a irgse' dha laimh ris na tiodhlaicean a tha e a' ileachadh oirnn, bu chòir dhuinn toillteanas le chreutairean an domhain òrduchadh againn ein, gus gu 'm b' fhiach ar tairgse tighinn am nuis mòralachd gun choimeas Dè.

Ma 'se buaidh a thoirt air naimhdean spiorad- ar n-anma, a tha nar beachd ann an tighinn dh' ionnsuidh comaine, smaoinichemid began ithe ro' laimh air an dèigh mhòir a th' aig' ar ànair, air tighinn ionnsuidh ar n-anma anns an àcramaid so, agus comhnuidh ghabhail unn- nn, agus ar neartachadh gus ar naimhdean a laoidh. Cho fad 'sa tha e an geall air tighinn ainn cha 'n fhaodar innse'.

Ach gu barail a thoirt air so, fiiachamaid ris dà rud so mhiasrachadh, a h-aon dhiu, 'se toil mhòr bh' aig' a' ghliocas dhaonnda air comh- iidh ghabhail 'nar miasg, a' cantuinn a thoil- ntinn ris. (Gnà viii. 3.) An ath rud, a' ràin fhuathasach a th' aig' air a' pheacadh àis, mar stairneach a tha dol eadar e agus aim ruinn mar bu math leis, is a tha mar phuin- in cur as do bhuadhan Dè cho fad 'sa urruinn e. ir feuma' Dia, mar fhuaran gach mathais, mar olus fìrinneach, mar mhaise gun ghiomh, ath thoirt do 'n pheacadh, a tha làn uile dòrch- ais agus truailleachd. Tha sgreatachd a th' e roimhe cho gàbhaidh, is nach 'eil ni a rinn an t-seann tiomnadh, no san tiomnadh nuadh, dh' fhuilig Mac Dè na bheatha sna phàis, ch ann gu cur as do 'n pheacadh a bha e. 'S io- naomh mòr a chaidh cho fad 'sa chantuinn, gu

'n dùraigeadh Dia a Mhac, ge ionmhuinn lei a dh' fhulang a' bhàis mìl' uair, na biodh si riatanach, gus am peacadh bu lagha thoirt ai folbh. Dèis duinn leis an dà smaoineachadh s barail lag a thoirt air an dèidh mhòir a th'aig a Slànair air tighinn ionnsuidh ar n-anma; gu iadsan a tha na naimhdean dha fhein agu dhuinne a sgrios gu dìlinn; bu chòir dhuin iarraidh ga ionnsuidh gu dian, agus fhiachuin gu bheil sinn tur an geall air a ghlacail. Eiridh a misneach leis an dùil a th' againn ri thighinn agus neartaichear sinn gu gleachd an aghaidh phriomh-pheacaidh sin ris a' bheil ar strì, l bhith a' cur an gniomh cho tric agus is urruin sinn an t-subhailc sin a tha ga chlaoidh, g h-àraid anamuch agus much ro' chomaine.

An trà a bhios sinn dìreach a' dol gu bòrd a Tighearna, gabhamaid beachd car mionaid air h-uile h-olc a rinn sinn o ghabh sinn corp a Tighearna roimhe, agus, gu fior bhròn a mhosg ladh 'nar cridhe thugamaid fonear, gu na pheac aidh sinn le cho beag faireachduinn, is ged nac bàsaicheadh Dia idir air ar son; is aobhar nàir dhuinn so maraon agus eagail, gu 'm b' anns leinn gèilleadh gar toil fhein ann a' rud neoneach na striochdadh mar bu chòir dhuinn do mhaigh istir cho caomh. Ach a' tuigsinn againn fhein gur i toil Dè, ged is mi-thàingeil agus mi dhleasnach sinn, e fhein a thoirt duinn, agus a cuireadh gu ghlacail, thigemid ga ionnsuidh l dòchas mòr, a' fosgladh ar cridhe dha gu tighinn a steach ann, agus ga dhùnadh an sin mu 'n tà miann truaillidh air bith a stigh ann.

An dèis comaine ghlacail, leagamaid ar beach gu trom air Dia, a' toirt aoraidh dha leis an umh lachd a 's mua, agus a' cantuinn 'nar cridhe; Th thu falcinn, a Dhè, m' anma, is cho buailteach

a tha e do 'n pheacadh, tha thu faicinn mar a am peacadh àraidh so a' cosnadh orm, gun omas agam air cur na aghaidh leam fhein. 'S n agadsa a tha 'm blàr ri chur, agus ma bhios irt agamsa ann, 's ann uatsa mbàin tha m' rbsa ri buaidh. An sin a' cur ar comraich air Athair shiorruidh, tairgemid dha a Mhac amhuinn, a thugadh dhuinn a nis, is a tha bhail comhnuidh unnainn; tairgemid dha e ar bhuidheachas airson nan tiodhlaicean a uair sinn, is mar chulaidh chomhnaidh troimh-e gu làn bhuaidh fhaighinn oirnn fhein. An n fhacal cuiremid rombainn cath gu cruadalach aghaidh an namhaid sin a 's mua tha a' cur ragh oirnn, agus faodaidh sùil a bhith againn buaidh; oir mur 'eil a' choire againn fein, ath no mall èiridh an gnothach leinn le com-adh Dè.

## LV. CAIB.

*a dòigh a nitear deas airsan comaine gu gaol Dè lasadh 'nar chridheachan.*

A 'se gaol Dè fhadadh 'nar cridheachan a tha ar beachd ann an tighinn gu comaine, is còir uinn cuimhneachadh air a' ghaol a thug Dia uinn fhein. Mar so nitear an t-uidheamach-n sin, thugamaid fonear gu grunndail, nach oghnadh leis an àrd Righ, ga bheil cumhachd mòralachd gun chrioch, ar cruthachadh ri hhaigh fhein is ri dhealbh, agus aon Mhac ein a chur gar n-ionnsuidh gus ar peacannan igheadh uainn, le beatha ànrach thri bhadhn, g 'ar fhichead, is le bàs air a' chrois, a bha o cràiteach 'sa bha e maslach; ach a thuilleadh sin, bhuilich e e fhein oirnn anns an t-sà-

cramaid so, mar thiachd-an-tir is mar fhurtacl
dhuinn anns gach èiginn.

1. Gabh mar so dea-bheachd air a' ghràdh s
a bha cho mòr is cho sònraichte. A thaobh ùin
chi sinn gu 'n robh a ghaol dhuinn o t-sior
uchd, agus gun tùs riamh. Oir mar bha D
fhein o 'n t-siorruchd, fhad sin bha ghaol a
mac-an duine, gu ruig a Mhac fhein a thoirt
anns an t-seòl dhiomhair so. Ime sin abair
teum do shòlas; Is fior, gu 'n robh mias ag
gaol aig Dia ormsa, ged is creutair truagh m
o 'n t-siorruchd smaoinich e orm, agus chuir
roimhe mo bheathachadh agus m' àrach le fuil
feoil aona Mhic fhein.

2. Tha 'n dèidh a 's mua a dh' fhaodas a bhi
againn air rudan talmhaidh, cuimte, gann, crioc
naichte; ach an gràdh a th' aig Dia dhuinn tl
gun iomall gun chrioch. Is gus a chomhda
chuir e ugainn a Mhac, co-ionann ris fhein
nàdar is na bhuadhan. Is mar sin tha an tob
artas cho mòr ris a ghràdh, agus an gràdh cl
mòr ris an tobhartas; 's iad le chèile gun chrioc
agus fos cionn tuigse chreutairean.

3. Gu gaol a thoirt duinn mar so, cha 'n rol
aobhar prosnachaidh 'sa bith eil' aig' ach teas
ghràidh, a bha daonnan tograch air a thiodhla
cean a bhuileachadh òirnn.

4. Math 'sa bith cha d' rinn sinn, an gnion
a 's lagha cha robh againn, a thoilleadh dhuinn
ghràdh; agus ma thug e gaol cho anabarra
dhuinn, ma liubhair e e fhein seachad dhui
gu h-iomlan, 's ann o charrannachd gun chrio
a thàinig sin.

5. Bhà spèis a bh' aig' dhuinn ro-fhìrinneac
is gun an claonadh bu lagha gu bhuanachd fhei
ao-coltach mar sin ri càirdeas an t-saoghail s
Oir ciod ar math dhasan, aig a' bheil bun ga

onais is glòir ann fhein? Ime sin nuair a thaoias e òirnn a mhathas, 'se ar buannachdsa a tha a bheachd. Leis a' smaoineachadh so, abradh h-uile h-aon ann fein: Co shaoileadh, O Thighirna, gu 'n d' thughadh tusa, a Dhè na mòrachd gun tomhas, spèis dhomhsa, creutair cho blidh is cho truagh? Ciod an reuson a bh' agad, righ na glòrach? Ciod an dùil a bh' agad o ùir o luath? 'S ann o 'n charrannach sin a tha arrsadh mu chuairt dhut, 's ann o 'n teine n a tha toirt soluis is càil dhomh, a tha mi tuigon gur ann o aon reuson a thruth do gràdh cho or, agus 'se sin; thug thu an t-sàcramaid so iomh, gus mo thionndadh gu d' nàdar fhein, is mi chomhnuidh unnadsa agus thus' unnamsa: is mo shnaim riut fhein cho teann is gu fàsainn ltach riut, is gus gu'n tionndadh mo chridhe lmhaidh gu cridhe spioradail agus naomh mar th'agadsa.

An dèis so biomaid làn aighir is ioghnaidh as dearbhadh a thug Mac Dè dhuinn air miad a èis dhuinn 'sa ghraidh; a' tuigsinn againn ein mata, gur e an aon ni a tha na bheachd ar idhe thàladh air fhein gu h-iomlan, le dhealach-h o chreutairean, is fhasdadh ris fhein, tairgemid in fhein dha mar làn iobairt; ann a' rathad is ch bi ar toil, meamhair, agus tuigse ag iarraidh rud air bith eil' ach gaol a thoirt da agus a oileachadh.

An sin a' faicinn gu bheil sinn tur ana-comah assinn fhein gun a comhnadh, air sinn fhein iheamachadh ceart gus an t-sàcramaid naomh ghlacail, fosglamaid ar cridhe gu ruighinn air dei ealachd so, le dearrsaichean ealan h smaoinn, mar shaighdean teth o 'r cridhe: Mar so; arain na flathas, cuin a thig thu am ionnsuidh, n leagh mi ann an teine naomh do ghràidh!

Cuin' a' bhios mi, o riamh na carrannach naoimh, O arain na beatha, cuin' a bhios mi, b unnadsa, leatsa, is air do shonsa mhàin? mhana na flathas! O bheatha m' anma! bhrìgh na beatha shiorruidh! Cuin' a thig an latl sin, anns am bi mi gun toirt do 'n h-uile talmhaidh, is gu 'n iarr mi mo lòn unnad mhàin? O àrd shonais! O aon luaidh mo chridh Cuin' a chi mi an là aoibhinn sin? Saor, O n Dhia, saor mo chridhe gun dàil o sglàmachd ana-miannan is mo pheacannan; agus comhda e le subhailcean diadhaidh, caisg gach rùn an ach do ghaol, is dèidh air do thoileachadh; sin fosglaidh mi dhut e, a' griosad thu bhith c math is tighinn a steach ann, cha 'n fhaod t gun tighinn, is gu 'm bheil teas mo ghaoil a' c èiginn ort. Ugam feumà' tu tighinn, o m' an sachd is m' ulaidh ad aonar; is nuair a thig th cha 'n fhaod ni ar bith toradh do ghràs a' s padh. Le smaointean tairis blàth mar so chòir dhuinn ar cridhe theothadh, gu h-àraid fheasgar agus anns a mhaduinn ro' chomaine.

An uair a thairngeas an t-àm am fagus, chòir dhuinn beachdachadh gu math air an T tha sinn a dol a ghlacail; cha lagha na Mac Dè bheo, mòralachd gun chrioch, fo n' crith fla anas 'sa chumhachdan uile le fiamh, 'se nao nan naomh a t' ann, sgàthan na glaine, àilleac na maise cho mòr, is gu bheil gach ni na làth fo ghiomh. 'Se Dia th' ann fo thrusgan h-umhlachd, a dhèonaich, ged is ann aig' comas na beatha 'sa bhàis. e fhein umhlacha gus ar sàbhaladh cho iosal ri boiteig an talu uinn, 'sa bha na bhall fonaid aig gràisg, chulaidh neopris is sgeig aig daoine, na chusp smugaidean tàir is pàis chruaidh aig daoifhe ean gun bhàigh. Seall air an laimhe eile

ıeoni asad fhein thu, gu 'n dh' islich do pheac-
:nnan thu fo 'n chreutair a 's truaighe, seadh,
o na h-ainmhidhean fhein ; an aon fhacal thoill
hu a bhith fo chasan nan deomhan. Thoir an
ire, an àit' a bhith tàingeil airson nan gràsan
ionor a fhuair thu, gur ann a thug thu tàir dha
:' Shlànair gun athadh, a' saltairt air an fhuil a
heannaich thu.

Dèis sin uile, cha d' fhuaraich do mhi-thàing-
alachd teas buan a charrannachd ; a dh' aindeoin
ach ni chaidh seach, tha e g' iarraidh ort tighinn
u cuirm a bhùird , is cha e cho fad o d' dhùilt,
; gur h-ann a tha e a' maoidheadh a' bhàis ort,
ıur d' thig thu. Tha gairdeanean an Athar
haoimh so an comhnuidh sgaoilte gus do ghlacail :
gus ged is ionann thu na làthair is lobhar, crip-
:ach, dall, no spealg do 'n deomhan, is rud a 's
ıiosa na sin uile làn do 'n pheacadh, cha 'n 'eil
a' teicheadh uat, no toirt fuath dhut ; an t-aon
ud a tha e sireadh ort, 'se so. 1. Aithreachas
oirt a ghabhal airson na tàir fhuathasaich a thug
ıu dha. 2. Grain a thoirt do 'n pheacadh fos
ıonn gach ni. 3. A' bhith deas an comhnuidh
u thoil a dhianamh, gu toileach agus gu h-inn-
nneach anns a h-uile càs. 4. Earbsa làidir a
hith agad gu math e dhut do pheacannan, gu
ı glan e dhiot a h-uile smal, is gu 'n teasraig
thu o d' uile naimhdean.

Mar so gabh misneach, le bhith smaoineach-
lh air a spèis a th' aig' air na peacaich aith-
:achail, agus rach air t' adhart gus am bòrd
aomh le fiamh air bharr dòchais agus gràidh : ag
ıntuinn : Cha 'n fhiach mi do ghlacail, o mo
)hia, an dèis peacachadh cho trom, gun làn
ıàidheadh a thoirt dha d' cheartas air a son.
:ha 'n fhiach, o mo Dhia, cha 'n fhiach mi do
habhail, is mi salach le spèis do chreutairean,

is gun toiseachadh fhathast air gaol a thoirt dı agus do sheirbheiseachadh le 'm uile chridhe. mo Dhia, na dian dìochuimhn' air do mh mhathas, na dian diochuimhn' air do ghealladl dianadh creideamh agus gràdh an rathad rèid dhomh ad ionnsuidh.

An dèis comaine ghlacail leag t'inntinn gu t air Dia, 's am fuadach gach ni eil' o d' chridh cuir furan air do Shlànair le briathran mar s no leithid: O àrd righ na flathas, ciamar a d aom thu sios cho fad, is gu 'n d' thige' tu choiml ead air creutair cho bochd truagh dall riumsa? ghràidh shiorruidh, de tha thu sireadh ormsa Cha 'n 'eil ach gaol, se fhreagras e; is the thusa; O ghràidh shiorruidh, ciod a 's àill le uam; their esan; teine eile cha 'n àill leam t' uchd ach a' charrannachd; so an teine a lois eas air falbh t' ana-miannan truaillidh, a bhlat aicheas do chridhe, agus a ni iobairt chùbhraid dheth domhsa. So an rud air an robh mi fad geall o chian; agus air a' bheil mi fhathast tìt each, 'se sin gu 'n biodh tu leamsa gu h-iomla agus mise leatsa; rud nach urruinn tachairt f a bhios tu a' cur cùl ri m' thoilse, 'sa ruith air thoil fhein, a tha an comhnuidh an geall a saorsuinn 's air faoineis shaoghalta. Biodh bra agad mata, gur e an rud a tha uam, gu 'n thugadh tu fuath dhut fhein, gus gaol a bhi agad ormsa mhàin, thoir dhomh do chridhe a cheangal ri m' chridhe fhein, a chaidh fhos ladh air a' chrois gu dorus a dhianmh dha. aithn, dhut co mi, is tha fios agad cuideachd na thog mi gu bheag gu 'm choimeas fhein thu miad mo gràidh. Bhuilich mi mi fhein ort h-iomlan, thusa gu h-iomlan tha mi a' tagai airson mo gràidh. Bi leam, is tha mi làn th lichte; na h-iarr dad ach mi, na smaoinich a

ad ach orm, seall orm, is èisd rium a mhàin, nn a' rathad is gu m' bi mi nam chuspair smaoinean is gràidh dhut am aonair: is mar sin gu 'n ibriche' tu unnam agus tromham, is gu 'm biodh, har gu 'm eadh, do neoneachd bàite ann an aibhis mo mhòrachd, is gu m' biodh tu sona unnama, agus mo chomhnuidh unnadsa. Mar dhruieadh, tairg suas do 'n Athair shiorruidh a Mhac nmhuinn. 1. Mar thàing airson nan gràsan bhuilich e ort ga thoirt fhein dhut. 2. Gus a nichean fhaighinn a tha feumail dhut fhein, o do n' eaglais air fad, no gad chàirdean is gad chd-mathais, no do na h-anmaibh am purgaair; agus naisg an tairgse so ris an iobairt a rinn lac Dè dhe fhein air fiodh na croise, an trà a ubhair e e fhein do 'n Athair, 'se làn fala agus hreuchdan, mar chulaidh theasraiginn chlannaoine. Anns a' bheachd chiadna, faodar iobairt a h-altarach, a thàs an là sin a' cur suas feadh n t-saoghail chriostail, a thairgse do Dhia.

## LVI. CAIB.

### *Air Comaine Spioradail.*

ED nach fhaodar an t-sàcramaid naomh fhein ghabhbeil ach aon uair 'sa latha an car a 's trice, a làn chomas agad, mar a thuirt mi, air comne a ghabhail ann a' seòl spioradail, a h-uil uair he latha; agus ni cha 'n urruinn dol eadar thu gus sonas cho mòr ach do leisg fhein. Agus 's d e a 's còir innse, gu 'm bheil comaine spiodail air uairibh nas mua stà do 'n anam, is nas itniche an làthair Dè. na iomada comaine orporra air bheag uidheamachd agus faireachdinn. Air an aobhar sin, nuair a' bhios dèidh gad air Mac Dè ghlacail ann a' rathad spiorad-l, faod a' tu a bhith cinnteach gu bheil e deas

gus e fhein a thoirt dhut mar lòn is mor bheath achadh.

Mar uidheamachadh, tionndaidh do smaoin tean air Iosa, agus an dèis dhut rud-eiginn beach a ghabhail air do pheacannan, fiach dha gu bhe t' aithreachas trom air a son. An sin grios ai le umhlachd mhòir is le creideamh beo, gu ' deònaicheadh e tighinn ionnsuidh do chridhe, 's lionadh le gràsan ùra, gus a laigse a leigheas, 's dhion o rùn a naimhdean. A h-uil' h-uair chlaoidheas tu a h-aon air bith dhe t' ana-miann am, no chuireas tu subhailc an gniomh, dian d chulaidh mhathais dhe sin, gu do chridhe uidh eamachadh airson Mhic Dè, is gur ann air d chridhe a tha e an geall: an sin cuir t' achanaicl ris, is iarr air gu dùrachdach e thighinn ad ion suidh le feartan a ghràs, mar lèigh t' anma, mar bhuachaille cumhachdach air do chridhe a miasg uile naimhdean.

Cuimhnich cuideachd air an t-sàcramaid m dheireadh a ghlac thu, agus gu gaol do Shlànai a bheothachadh ann ad chridhe, abair ris; Cuin O ma Dhia, a ghabhas mi rithist thu? Cuin thig lath' an àigh ud as ùr? Ach ma 's mat leat comaine spioradail a ghabhail le barrach cràbhaidh, tòisich air dianamh deas mu oidhch agus biodh a h-uile peanas a chuireas tu ort fhei 'sa h-uile subhailc a chleachdas tu, 'nan uidl emachadh dhut gu do Shlànair caomh a ghabl ail ann an rathad spioradail.

An àm dusgaidh 'sa mhaduinn smaoinich a a' bhuannachd mhòr a thig ugad o chomain naoimh; oir le comaine tha an t-anam a' gleidl eadh air ais nan subhailcean a chàill e, a faigh inn a rithist a chiod naomhachd, a toilltinn torad na croise, agus a' dianamh gniomha, a tha r thaitneach leis an Athair shiorruidh, a tha fa

an geall air brìgh na sàcramaid so a bhith aig' a h-uile duine. Ime sin, dùisg dèidh mhòr ann ad t'anam air a glacail gus a thoileachadh: agus anns an inntiun sin a' cantuinn; O Thighearna, o nach fhaod mi do ghabhail gu riochdail anns an t-sàcramaid fhein, biodh an gnothach air a rian le d' mhathas, is le d' chumhachd mhòir, ann a rathad is gu 'n toill mi, is mi glan o gach smal peacaidh, agus air mo leigheas o gach eugail, do ghlacail ann a' spiorad an dràsd', is gach là, is uair; air chor is gu 'm bi mi cho ad air mo neartachadh le gràsan ùra, is gu n' cuir mi an aghaidh mo naimhdean gu misneachail, gu h-àraid an aghaidh a' ghiomh sin ris a' bheil mo strì an dràsd, as leth do ghaoilse.

## LVII. CAIB.

### *Air buidheachas.*

O 'n a tha gach ni math a th' againn, no rinn inn, a' tighinn o Dia, agus a' buntuinn dha, tha mar fhiachaibh òirnn an ceartas a bhith sior bort tàinge dha airson gach gniomh math a rinn inn, airson gach buaidh a choisinn sinn oirnn fhein, an aon fhacal airson gach tiodhlaic a fhuair sinn air chomhla no fos leth o laimh èil. Ach gus an gnothach so a dhianamh ceart, smaoinichemid againn fhein carson a thaom e mar so a mhathas oirnn; fiachaidh so dhuinn an t-alt air an còir dhuinn buidheachas a thoirt eachad.

O 'n is ann gu ghlòir fhein a chur air adhart, agus sinn' a tharruing gu sheirbheis, an t-àrd bheachd bh' aig Dia ann am buileachadh a mhathais oirnn; abradh gach neach an toiseach ris fhein, nach mòr an dearbhadh a th' agamsa air mòr mhathas Dè anns an tiodhlaic so, agus mar

an ciadna air a ghliocas is air a chumhachd? a sin, a' tuigsinn aige fhein nach 'eil e na choma fàbhar cho mòr a thoilltinn, is gur olc an airid air e as leth a mhi-thàingeallachd fhuthasaich abradh e le mòran umhlachd; Ciamar, O Thigh earna, is urruinn thu a' mias a 's lagha a bhit agad ar an neach a 's suaraiche dhe d' chreutair ean uile? Nach saoibhir do thròcair, nuair tha thu taomadh do ghràsan air peacach ch truagh riumsa? Cliù siorruidh gu 'n robh dh d' ainm naomh! An aon fhacal, o 'nach 'ei pàidheadh 'sa bith eile ga shireadh airson tiodh laicean cho lionor is cho mòr, ach gaol is sheir bheis a thoirt do 'n Tì a tha gan toirt seachad lasadh a chridhe suas le gniomhan buidheachai agus gràidh do Dhia, a bha cho càirdeil ris, is l dèidh a thoil bheannaichte a dhianamh anns h-uile ni. 'Se druideadh na cùis, faodaidh e fhein a thairgse suas do Dhia air an dòigh so leanas.

## LVIII. CAIB.

*Mar is còir dhuinn sinn fhein a thairgse do Dhia*

Dà ni tha ri thoirt fonear, ma tha mhiann oirm gu 'm biodh ar tairgse taitneach da Dhia. A chiad rud, gu 'm biodh i an co-pàirt nan tairgs ean sin uile a chuir Mac Dè suas na beath' ai talamh; an ath rud gu 'm biodh ar cridhe sao o gach miann saoghalta.

A thaobh a' chiad rud, thugamaid fonear gı na thairg ar Slànair naomh, 'se bhos air talamh cha 'n e mhàin e fhein 'sa ghniomhan do 'n Ath air shiorruidh, ach clann-daoine cuideachd 'sa deagh-oibrichean air fad. Air an aobhar si biodh na tairgseachan againne an co-chomun ris an tairgse aigese, ann a' rathad is gu 'm b

ad air an naomhachadh le iad a' bhith an luib obhartan Mhic Dè. A thaobh an ath rud, hugamaid fonear gu beil gach cuibhreach talnhaidh againn ri bristeadh, mu 'n ghabh sinn oirnn fhein a dhànadas ar tairgse fhein a chur uas mar iobairt air an doigh so. Ime sin ma bheir sinn an aire gu bheil ana-miann 'sa bith a' ur èis oirnn, ruithemid gu Dia, is griosamaid ir ar ceanglaichean a bristeadh, air chor is nach bi grabadh 'sa bith oirnn o bhith leise gu h-ioman. Is rud ro-chudtromach so. Oir an neach a tha ga thoirt fhein seachad do Dhia, nuair a ha e fo shàs aig an t-saoghal, a' bheil e ach a' airgse dha chruthadair an rud a tha fo sglàmhachd an atharraich? Cha 'n 'eil an so ach a bhith a' fanaid air Dia. Mar sin tha e tachairt, gu 'n robh sinn, an dèis dhuinn a bhith gar airgse fein suas gu tric mar iobairt do 'n Tighearna, a' leasachadh ar giomhan agus aireamh ar peacannan, an àit' a bhith dol air adhart an subhailcean.

Tha e ceart, gu faod sinn an tairgse so thoirt doDhia, ged nach biodh ar cridhe tur fuasgailte o 'n t-saoghal, ach gadtha 's ann le làn bheachd an tùille gràin a thoirt dha, agus nuair a bheir sinn mar so fuath dha buileach, faoda' sinn an trà sin sinn fhein a thoirt seachad do sheirbheis Dè gun chuimrig. Air an aobhar sin biodh ar tobhartan gun ghiomh, gun smal, is na biodh cuid aig ar toil fhein unnta. Na biodh iarraidh againn air gaireas saoghalta; na siremid toileachadh a flathanas fhein; is na biodh ni 'nar n-aire ach Dia thoileachadh na aonar; thugamaid aobhradh dha fhreasdal naomh, agus gèillemid gu h-iriosal dha òrdugh; 'sa h-uile rùn 'nar cridhe suidhichemid air, agus, a dianamh diochuimhn' air gach ni talmhaidh, abramaid; Feuch,

O mo Dhia, agus mo chruthadair, tha mi gan thairgse fhein dhut gu h-iomlan; mo thoil th mi striochdadh ri d' thoilse gu buileach, dia rium mar is àill leat, am beatha 'sam bàs, a bho is thall, an tìm 'sa siorruchd.

Ma thig na briathran so o 'r cridhe, ma 's ion ann ar dùrachd, rud a chomhdaicheas gu soillei a chiad thrioblaid a thig nar caramh, faodaid sinn a bhith cinnteach a mòran duais a chosnad ann am beagan ùine; duais nas prìseile mìl' uai na 's urruinn an saoghal a thoirt seachad; buin idh sinn do Dhia, is buinidh Dia dhuinne; oi tha e ga thoirt fhein seachad daonnan dhaibhs a tha cur cùl riu fhein is ris gach creutair los bhith beo dhasa na aonar. Nach mòr a' chàil thig o lethid so do chleachdadh gu buaidh a thoir air ar naimhdean? Oir le cuir suas na h-iobair so le 'r n-uile thoil, tha sinn gar snaim fhein cho teann ri Dia, is gur e chuid sinn gu h-iom lan, agus esan ar cuidne; is air an dòigh sin c an namhaid a 's urruinn deargadh oirnn?

Ach mar thuille soluis air a' chuis, nuair thairgeas sinn suas ar traisg, ar n-urnaigh, a faighidin, no oibrichean math' air bith eile, feu ma' sinn an toiseach cuimhneachadh air gniomh an beannaichte Mhic Dè, agus, a' cur ar bun a am mòr luach, ar tobhartas fhein a thairgse a sin do 'n Athair shiorruidh. Ach ma tha mhiann oirnn fulangas Mhic Dè a thairgse suas do dh Athair, na tròcaire gu ruighinn air mathan is 'na peacannan, faodar an gnothach sin a dhianaml mar so.

Feuma' sinn priomh-pheacannan air beath ann am pàirt no air chomla chuimhneachadh 'sa tuigsinn 'nar cridhe fhein nach 'eil e 'na camas fearg an àird bhrithimh a thraoghadh, n dioladh dha cheartas air a son, feumaidh sinn ruit

u pàis ar Slànair. Agus tha e againn ri thoirt onear, gu na thairg esan urnaigh, a thraisg, a haothair, fhuil phrìseil, is gach ni a rinn 'sa huilig e, dha Athair gu rèit' a chur eadar sinne gus e. Feuch, os esan, mar tha mi striochdadh ad òrdugh gu peacadh an duine ud 'sa duine ad ile a thoirt air folbh o dhiùghatas do cheartais, iùraich dhaibh mathanas, is biodh an cranchar ' miasg do dhaoine taghte.

Thigeadh do 'n h-uile neach urnaigh fhein a hur suas maille ri urnaigh Iosa Criosta, agus riosad air an Athair shiorruidh truas a ghabhail is, tro thoillteanas pàis agus bàs a Mhic. Faod-r so a dhianamh a h-uile h-uair a bhios pàis gus bàs ar Slanair nan culaidh smaoineachaidh gainn; agus sin cuideachd, cha 'n ann a mhàin nns a h-uile rùn-diomhair a thig fo 'r n-inntinn, ch anns gach puinc a bhuineas do dh' aon rùn-liomhair; is tha so freagrach ag urnaigh airson eadhnach eile cho math 's air ar son fein.

## LIX. CAIB.

*Tlus agus cruas cridhe ann an cràbhadh.*

Tha mao-chràbhadh a' tighinn o thioma nàdair, innleachdan an deomhain, no o thlus nan gràs; achaidh an toradh co riamh dhiu sin o bheil làs ar cràbhaidh a tighinn; oir mar 'eil feobhas sa bith air ar beusan, is aobhar eagail dhuinn u bheil an deomhan no ar nàdar coirbte aig bun ' gnothaich; gu h-àraidh ma tha sinn a' ghabh-il tlachd no toileachadh mòr as ar cràbhadh, no aoilsinn nas mua dhinn fhein as a leth. Air n aobhar sin, ma bhios do chridhe air a lionadh e sòlas is aighir spioradail, na bi fad' an geall ir fhaighinn a mach co uaithe tha sin a' tighinn, ch thoir an aire gu math nach cuir thu suim

ann, is nach miadaich e do bharail ort fhein biodh do neoneachd fhein an comhnuidh mu choinneamh do shùl, thoir am barrachd fuath dhut fhein, spion as do chridhe gach spèis thalmhaidh, na h-iarr toileachadh spioradail fhein sir gu Dia mhàin, agus a thoileachadh na aonar Tionndaidh an dol-amach so tlus do chridhe gu stà dhut, is ge do chinnicheadh e an toiseach droch riamhaig fàsaidh e na thoradh ghràs.

Mar an ciadna tha cruas spioradail ag èirigh o na ceart aobhair a thuirt mi. 1. O 'n deomhan a tha cur gach teud a' righe gus ar dianamh mèirgeach 'nar dleasnas, gus ar tilgeadh a slighe na coimhlionachd, agus ar tarruing a rithist gu faoineis an t-saoghail. 2. O choirbteachd an nàdar, a tha daonnan gar sparradh gu olc, gu mea-bhlàs, gu leisg, is gu dèidh air àilleas na beatha so. 3. O ghràsan a Spioraid Naoimh a tha air a dortadh 'nar cridheachan; gus ar tarruing o 'n h-uile ni ach Dia, 'sa h-uile ni nach d' thig gu glòir Dè; no gus fhiachuinn dhuinn nach 'eil ni againn ach rud a tha sinn a' faighinn o Dhia; no gus ar miagh air tiodhlaicean spioradoil a leasachadh; no gus ar dluathadh nas mua ris fhein, leis a chaismeachd a tha e toirt dhuinn gach ni thrèigsinn, gu ruige toileachadh spioradail fhein, eagal gu 'm biodh ar cridhe air a roinn, a bhuineas dhasan a mhàin, le sòchairean mar sin; no 'n aon fhacal, a chionn gur math leis ar faicinn 'nar daoine cruadalach, 'sa toirt dea-fheum as a ghràsan beannaichte.

Ime sin ma tha cruas cridhe gad fhàgail trom neoshanntach, seall an ann le d' choire fhein a thachair sin dhut; is ma 's ann, leighis air ball an fhàillinn; cha 'n ann am beachd do chridhe cruaidh a mhaothachadh, ach gus gach ni a tha mi-thaitneach le Dia air a laghad a thoirt as an

athad. Ach mur 'eil coire air bith ri fhaotuinn an dèis rannsachaidh mhòir, na cuir tuille dragh ort fhein gu ruighinn air a chràbhadh thlà sin a chàill thu, ach thoir an ionnsuidh a 's fhearr a 's urruinn thu air fìor chràbhadh a thoirt a mach, se sin toil De a dhianamh gu diongmhail; na leig dhiot do dhleasnas gnàthaichte, a dh' aon seirbhe no neoshann ge fairich thu unnta: Bi stèidheil faighidneach, ag ol na cailis sin gu h-inn-inneach a tha lamh an Athar naoimh a' tairgse dhut.

Ach a thuilleadh air an tiomrachd so leis na chàill thu ach beag do bhlas air nichean spioradail, ma tha thu faireachduinn t' inntinn fo dhorchadas trom do cheò spioradail, is neochomasach air gnothach air bith a rian ceart, dèis sin uile na fàillnicheadh do mhisneach, na sgaradh ni thu o chrois Chriosta, dian diù do thoileachadh saoghalta mar rud faoin dìblidh.

Thoir an aire cuideachd nach leig thu mach do thrioblaid do neach air bith ach dha d' lèigh spioradail, dha 'n còir dhut innse; cha 'n ann gu aotromachadh air t' eallach, ach gus a thuigsinn mar is còir dhut a ghiùlan gu Dia a làn thoileachadh. Na biodh do chomainean, no t' urnaigh, no do dhianadas cràbhaidh eile, air an tairgse suas gu d' shaoradh o 'n chrois so. Ach iarr misneach is neart a cheanglas rithe thu gu crìch do bheatha, air rèir sàmhla Chriosta, is gu barrachd glòir do Dhia.

Ach ma tha t' inntinn roi-chèile cho mòr is nach 'eil urnaigh, no meadhrachadh naomh ad chomas mar a b' àbhuist; a dh' aindeoin sin feuma' tu leanail air na dleasnasan sin a dhianamh, le cho beag bruaillean 'sa fhaodas tu; na tha dhìth air t' inntinn dian suas leis an toil; leig air urnaigh beoil, air uairibh a bruidhean

riut fhein, air uairibh ri d' Shlànair. Th
feartan anabarrach aig a leithid so do chleachdad
naomh, agus furtachd nach beag bheir e dhu
ann ad thrioblaid. Nuair a dh' èireas dhut
bhith sa' staid sin, abair riut fhein: O m' an
am, carson a tha thu mar so fo bhruaillean? —
Carson a tha thu gam chur cho trom fo èislean
Cuir do dhòchas ann an Dia; oir seinnidh m
fhathast dha chliù; is gur e mo Shlànair e i
mo Dhia. Carson a thrèig thu mi, O Thigh
erna? Carson tha thu dianamh diù dhiom, a
uair is mua m' fheum air do chobhair? N
trèig mi gu bràch, (Sal. xlii., 51). Cuimhnic
air na smaointean naomh, a chuir Dia ann a
cridhe Shàra, bean Tobìas na h-anshocair; abai
thusa maille rithe anns a' spiorad, agus anns a
bheachd chiadna na briathran a thuirt i; O m
Dhia, tha brath aig gach neach a tha ri d
sheirbheis, gu faigh e airson a dhiachuinnean
saoghalta dùais; fuasgladh an àm eiginn; is fo
dhiùghaltas do cheartais tha dhùil ri tròcair;
oir cha math leat sinn a dhol a dhìth; cuiridh
tu fia an dèis stoirm, agus sòlas as dèigh bròin:
O Dhè Isral gu 'm bu beannaichte t' ainm gu
siorruidh, (Tob. iii., 21).

Gabh beachd air do Shlànair anns a' ghàrradh agus air sliabh Chalbhari, air a thrèigsinn le Athair, ge b' e aon Mhac ionmhuinn e; giùlain a' chrois maille ris, is can o ghrunnd do chridhe; Cha 'n i mo thoilse, ach do thoilse gu robh diante. Mar so le faighidin mar-ri urnaigh ruigidh tu air diadhachd, as leth na iobairt a tha thu dianamh dhiot fhein do Dhia le d' làn thoil.— Oir mar a thuirt mi cheana, 'si an fhior naomhachd, Criosta a leanail gu togarrach misneachail fo uallach na croise a h-uile taobh a 's aill leis triall; gaol a thoirt do Dhia, a thaobh is gur

ıòr a thoillteanas air gaol; agus airson Dè oigneas spioradail fhein a sheachnadh. Agus am biodh mòran dhiusan a tha gabhail orra ein a bhith diadhaidh air an cothromachadh air ' mheigh so, an àit' a bhith gan tomhas fein o hlus cràbhaidh; cha bhiodh iad cho fad air am nealladh 'sa tha iad, le breth thuathal air gnothichean, no le ionnrachdan an deomhain: is cha nua bhiodh iad cho neo-thàingeil is gu 'n rachdh iad gu monmhor an aghaidh an Tighearna, ıo gu gearain mi-reusonta airson an fhàbhair a ha e dianamh riu, a toirt cothrom dhaibh air an haighidin a chleachdadh; an àite mighean, 's ınn bu chòir dhaibh seirbheis Dè chur air adhırt le tuille saothair, a' tuigsinn aca fhein gu eil e 'g òrduchadh a h-uile ni gu leasachadh a ghlòir fein is gu sinne a shàbhaladh.

Tha mearachd eil' ann, a tha mealladh mar is rice nam boirionnach a tha gràineach air a' heacadh is tìtheach air a cheann aobhair a heachnadh: oir, nuair a thachras do 'n spiorad ıeo-ghlan a bhith gan sàrachadh le smaointean alach truaillidh, no theagamh le sàmhlaichean grànda thogail nan cridhe, tha iad a' tuiteam gu mighean 'sa call an dòchais, a' saoilsinn gu ıa thrèig Dia iad; leis nach urrainn daibh a huigsinn gu 'n gabhadh an Spiorad Naomh comhnuidh an an anam làn do smaointean salach. Mar sin tha iad a tuiteam ann an leann-dubh 'sa seòrsa do dh' ann-dòchas: air chòr is nuair a bhios iad mar sin air tèilleadh gu bheag do 'n bhuireadh, teannaidh iad ri smaoineachadh air an gniomhan cràbhaidh a leigeil dhiu, agus tilleadh air an ais do 'n Eibheit Is dall iad ga rìreamh, nuair nach 'eil iad a' faicinn gur e iochd Dè a tha leigeil a' bhuairidh nan caramh, gus an cumail nan dùsgadh o leisg, is gus gu d' thug-

adh miad an truaighe orra dluthadh nas teinn air fhein. Ime sin is mòr an neor-thàingealach a bhith gearain air an rud bu chòir a bhith n aobhar tàing dhaibh do Dhia airson a thròcair

Ann an cùisean mar so bu chòir dhuinn beach math a gabhail air coirbteachd ar nàdair. Oi is aill le Dia, a 's fhearr aithn' air an rud a r stà dhuinn, gu 'n tuigemid nach 'eil togradh 's bith againn uainn fhein ach thun a pheacaidh agus gu 'n tuitemid a h-uile mionaid, mar cum adh a lamh suas sinn, anns na dosgainnibh a' gàbhaidh. Dèis so thigeadh dhuinn ar cridh mhosgladh gu earbsa cheart a chur an tròcai Dè, a' tuigsinn 'nar cridhe gur e beachd a bh aig' ann am fosgladh ar sùilean gar gàbhadh, a tarruing as, agus ar snaim ris fein nas cruaidh le feartan na h-urnaigh. Airson so tha e toillt eanach air an tàing a 's mua.

Ach gu tilleadh ionnsuidh nan droch smaoin tean sin a th' againn gar n-antoil; is cinnteach an gnothach, gur luaithe gu mòr a thèid a fuad ach le faighidinn shochrach fo 'm bruaillean, i le tionndadh ar n-inntinn gu nichean eile, na h casadh nan aghaidh le braise is tuilg.

## LX. CAIB.

*Air rannsachadh Cogais.*

Nuair a' bhios tu rannsachadh do chogais tha tri rudan agad ri thoirt fonear. 1. Peacannan an latha. 2. Ceann-aobhair nam peacannan sin. 3. An inntinn a th' againn mu dèidhinn ar ar peacannan a sheachnadh a so suas, agus na subhailcean a chlaoidheas iad a cleachdadh. A thaobh peacannan an latha, tha againn ri seallt-uinn air na combairlean a thug mi seachad ann an Caibideal 26; far a' faicear gach ni tha ri

hianamh an dèis tuiteam an am peacadh. A
aobh ceann-aobhair a' pheacaidh feuma' tu
ichioll a dhianamh air a sheachnadh le naistinn
ach beag agus cùram. Agus a thobh nam
ecannan fein agus cleachdach nan subhailcean a
laoidheas iad, feuma' tu t' anam a neartachadh
dòchas làidir a chur ann an Dia, le urnaigh,
gus le bhith a' cur romhad gu tric agus gu
ùrachdach do dhroch àbhuistean a spionadh as
m bun, is dea-bheusan a shuidheachadh nan àite.

Ach ma thuig thu gu na choisinn thu buaidh
nn an càs air bith ort fein, no gu 'n d' rinn thu
niomh math air bith, thoir an aire, biodh eagal
rt a glòir dhiomhain. Cha tugainn a' chomhairle
rt seasamh fad' air na smaointean so, gun fhios
ach fhaodadh dànadas no glòir dhiomh ain goid
stigh air do chridhe. Ime sin fàg t' oibrichean
ath' an lamhan Dè; a ch' aona bhuaidh mhath
e bheil aca, gun ni 'sa bith eil' ann ad aigne, ach
o dhleasnas a dhianamh nas dùrachdaiche a so
uas. Cuimhnich buidheachas iriosal a thoirt
o Dhia airson a chomhnaidh air an là sin.—
Aidich gur an uaithe a tha gach ni, agus gu
-àraid thoir tàing dha airson do thiarnadh o
aimhdean gun airimh, a tha is nach 'eil thu
aicinn; airson nan dea-smaointean gun chunnt-
s a chuir e an ad chridhe; airson a' chothrom
thug e dhut gu subhailcean a chleachdadh; agus
irson mìle tiodhlaic eile nach 'eil ad chomas a
èirsinn.

## LXI. CAIB.

*Gu 'm bheil an cath spioradail ri sheasamh gu ruig' am bàs.*

A' MIASG rudan eil' a tha feumail gu buaidh a
hosnadh anns a' chath spioradail, tha buan
hruadal gu ceart ri chunntas; oir is subhailc

so leis a' bheil sinn a' strì gun lasachadh an ag
aidh ar n-ana-miannan, a tha cho buan ri
beatha, is nach sguir a dh' fhàs agus a' sgaoilea
mar luibhean mìllteach 'nar cridheachan.
faoin dhuinn smaoineachadh gu 'n cuir sin cea
air a' chogadh so, nach urruinn criochnachadh
lath' ar bàis; mar sin an neach a sguireas
ghleachd, tha e a' call a bheatha no shaorsa. M
thruaighe! Ciamar nach càill esan, a tha ca
ri naimhdean, a tha an geall air cur as da, ag
a tha miadachadh an gamhlais mar is mua a d
iarrar an càirdeas. A dh' aindeoin sin, na mea
aich, is na caill do mhisneach o neart no o
aireamh; oir anns an t-seòrsa chatha so cha chai
neach air bith, ach esan a ghéilleas. Cha mh
tha comas aig do naimhdean air dol nas fhaid
na luigear dhaibh leis a' cheannard, a thug a d
onair dhutsa a bhith fo brataich. Creid aga
fhein, nach leig e leat gu bràch tuiteam na
lamhan: 'se do threis e, agus mìl' uair 'se is mu
cumhachd na iadsan; is bheir e crùn nam buad
dhut, ma ses 'sgu 'n cuir thu t' uile dhòchas an
is nach earb thu as do neart fhein na bhlàir, ac
as a mhòr chumhachdsa, is as a mhòr mhathas.

Ma shaoileas tu a chobhair mall, ma mhiasa
leat gun d' fhàg e thu am miadhoin ànraidh, n
caill airson sin do mhisneach, biodh do chreid
eamh làidir, prosnaich thu fhein thun a chatha
creid, tha mi radh, gu 'n rian e gach ni an
an dòigh is gu 'n tionndaidh e gu d' bhuannach
gach ni a tha dol eadar thu is glòir shiorruidh
'Se do gnothachsa a bhith cruadalach dìleas; g
bràch na dealaich ri d' cheannard, nach d' ob an
bàs fhulang air do shon, 'sa thug le bhàs buaidh
air an t-saoghal. Gleachd gu treubhach fo brat
aich, is na leig t' airm as do laimh fhad 'sa bhio
namhaid ri fhaotuinn. Oir ma bheir thu fath

nas dha h-aon, ma bhios aona ghiomh air fhàil, bithidh e na chuimrig ad rathad, 'smar aighid ad uchd sàthte, a chuireas èis ort sa ath, agus moille air do bhuaidh.

## LXII. CAIB.

*n dòigh air an còir dhuinn dianamh deas gu gleachd ris na naimhdean sin a bheir ionnsuidh oirnn aig uair a bhàis.*

ED is aona chogadh a bheatha thalmaidh so, is nnteach an gnothach, gur e an cath deireanach is nua gàbhadh; oir am fear a chailleas an la' comhraichte sin, cha 'n 'eil ni tuilleadh aige ris an urb e. Air chor mata nach bi thu càillte gu dìlnn an là ud, bi dichiollach gad chleachdadh fhein s a' chombraig, fhad 'sa tha Dia a' toirt a' chomis dhut; oir am fear a chuireas an cath gu crualach rè a bheatha, coisnidh e a' bhuaidh air an tha mu dheireadh le neart cleachdaidh a bhuadh nns gach cath bu chraidhe.

A bharr air so, smaoinich gu tric air a' bhàs, ir is mòr a laghdaicheas sin a ghoimh nuair a hig e; oir fàgaidh sin t' inntinn nas saoire is as deise gu comhraig. A leithid so do smaoinean tha muintir an t-saoghail so o' tilgeadh air hùl mar rud trìoblaideach cianail, eagal gn 'n ghdaicheadh e an toileachadh saogalta; agus me sin cha taitneach leo a bhith an luaidh nan ridhe, gu feum iad lath'-eiginn dealachdh ri ach ni a tha dràsda cho miaghail na sùilean.—Mar sin a h-uile là tha iad am fàs nas mua spèis lhe 'n t-saoghal; is mar sin tha fàgail na beatha o, is gach ni is taitneach leo a' cur dorran air n ìnntinn, a bhios nas truime ri ghiùlan mar is haide a mheal iad iad. Ach gu bhith deas airon a cheum ghàbhaidh so o ùine gu siorruidh,

smaoinich agad fhein air uairibh, gum bheil th t' aonar gun chobhair am fagus, am bàs an st riut: anns an teinn so, so na rudan a 's mua ni do lèireadh (is·gabh dea-bheachd orra) agı so na comhairlean a dh' fheumas tu chuiml neachadh 'sa leanail gu pongail aig bruaich n siorruchd. Oir is tur riatai ach gu 'n diante a gnothach ad ceart, nach tèid a dhianamh ach ao uair, eagal fàillin a bhith ann nach gabh leasach adh, is nach urruin dol as air pèin shiorruidh.

## LXIII. CAIB.

*Mu cheitheir sheòrsa bhuairidhean a tha'm bichonta aig uair a' bhàis: a chiad bhuaireadh an aghaid chreidimh; an dòigh air chasg.*

Am bichiòntas aig uair a bhàis stric le namhai ar n-anma ionnsuidh a thoirt òirnn le ceithi seòrsa bhuairidhean. 1. Le teagamh ann a cùisean creidimh; 2. Le smaointean do dh' an dòchas 3. Le smaointean do glòir dhiomhain; 4 Le iomadaidh sàmhla bi èige, a fhaodas luchd tuinidh na comhnuidh dhorch' a thogail, a ' urruin iad fhein a thionndadh an riochd ain glean soilse gus ar sgrios

A thaobh a' chiad sheòrsa buairidh, ma dh fhiachas an namhaid ri d' mhealladh le reusonar foilleil meallta, thoir a cheart aire nach teanı thu ri deaspud ris; foghnaidh dhut a chantuinr ris le lasan do chorruich naoimh ; Gabh rombad, a shàtain, athair nam briag, cha 'n èisd mi riut, 's ionann creideamh dhomsa agus do 'n Eaglais naoimh Chathlicich Ròmanaich.

Bi air t' fhaicill cuideachd, nach toir thu fear-said air smaointean a dh' èireas ad chridhe gus do chreideamh a neartachadh, fuadaich uat iad, mar theachdairean o deomhan, a tha 'g iarraidh

o chur fo bhruaillean is do tharruing gu deas-ad gun fhaireachduin dhut. Mar 'eil e ad iomas na smaointean sin a chur air chùl, le d' eann a bhith làn dhiu, a dh' aindeoin sin, odh misneach agad, na toir cluas do dh' arga-aidean an droch spioraid, no do dh' fhaclaibh an sgriobtur fhein, a dh' fhiachas e theagamh a ur am fiachaibh dhut; oir ge do shaoileadh tu a rannan a bheir e fos n-àird dhut, cho rèidh is o solleir 'sa ni briathran iad, a dh aindeoin n is gnothach cinnteach gu 'm bheil iad air an gail tuathal, no air an conablachadh, no air an iomh gu seagh bhrèige.

Air an a..bhar sin ma dh' fhaighneachdas an aibhistear dhiot, ciod a tha an Eaglais a' creid-inn, na toir freagairt 'sa bith dha: ach, o na tha os agad gur h-ann a' caitheamh foill ort a tha , agus a' sireadh consachadh riut air facal doill-ir air chor-eiginn, foghnaidh dhut aon gniomh ochionta chreidimh a dhianamh: no ma 's àill at tuilleadh dorrain a chur air, abair gu bheil n Eaglais a' chreidsinn na fìrinn: ma chuireas uige thu nas fhaide, am feòraich ciod i an hìrinn; abair ris. gur e an rud a tha an Eaglais ' creidsinn. Thoir an aire gu math, nach deal-ich do chride ris a' chrois; agus abair ri Mac Dè, O mo chruthadair agus mo Dhia! Thig gu m chomhnadh gun dàil, is na dealaidh rium nu 'n d' thèid mi air seachran air an fìrinn, a hoillsich thu dhomh, agus o na b' i do thoil nhath, ball dhe t' eaglais a dhianamh dhiom, eònaich dhomh mar ciadna bàs fhaighinn innte u tuille glòir dhut.

## LXIV. CAIB.

*Buaireadh an an-dòchais, is mar chuirear na aghaidh.*

An ath bhuaireadh a thilgeas an namhaid 'nar

rathad, 'se fiachuinn ri eagal faoin a thogail 'n cridheachan, agus thoirt òirnn tuiteam gu eu-dòc as le lionarachd ar peacannan a chur air shùile dhuinn. Ma fhairgheas tu thu fhein ann cunnart air bith do 'n t-seòrse so, bìodh a' chom airle so agad mar chairt-iuil chinntich; n leasaichear t' umhlachd, t' aithreachas, do dhòcl as ann an Dia, le cuimhneachadh air do phea annan, is rud e a tha tighinn o ghràsan Dè ag a tha fallain. Ach air a laimh eile, ma 's ann g campar inntinn, gu ann-dòchas, gu taise, gu gea tachd a tha na smaointean sin gad tharruing, neart nan argamaidean a tha iad a' cur am fiacl aibh dhut gu bheil thu càillte gun teagamh, biod fios cinnteach agad, gur h-ann o deomhan a th iad a tighinn.

Ann an càsan mar so, na smaoinich air ni ac thu fhein umhlachadh, agus earbsa nas mua r rinn thu riamh a chur a iochd mòr an Tighearn Air an dòighse bheirear buaidh air pratan shàtai le chuir a thionndadh na aghaidh fhein, is miac aicheas e cuideachd glòir Dè. Gu deimhinn, b chòir dhut aithreachas goirt a bhith ort airson d pheacannan an aghaidh mhathais mhòir D cho tric 'sa chuimhnicheas tu orra; ach san àr chiadna thige' dhut mathanas a shireadh le earbs làidir a toillteanas do Shlàuair. Seadh, ge d shaoileadh tu gu 'n robh Dia a' cantuinn ann grunnd do chridhe; Cha 'n 'eil thu an cunnta mo chaorach, a dh' aindeoin sin cha 'n fhaod th do dhòchas ann a chall; an àite sin, can le mòra umhlachd: A Thighearna, is mòr do reuson a mo thilgeadh uat, agus mo dhìteadh gu siorruid airson mo pheacannan; ach dèis sin uile th tuilleadh aobhair earbsa agam gu 'm fiach th dhomh tròcair. Ime sin, tha mi 'g achanaic ort gu 'n gabhadh tu truas ri creutair bochd,

a toilltinn gu dearbh a bhith chaoidh air a aradh uat, ach 'se luagh t' fhala prìseil e an eigh sin. Tha mi 'g iarraidh a bhith sàbhailte Shlànair; 's ann unnad a tha mo dhòchas air d, tha mi gam thilgeadh fhein gu h-iomlan ad mhan, dian rium mar is àill leat, is gur tu m' d mhaighistir, dian rium, tha mi radh, mar is ll leat, ach ge brith dòigh air am bi sin bithidh o dhòchas unnad ge b' i so miouaid mo dhìtidh.

## LXV. CAIB.

*Air buaireadh na glòir dhiomhain.*

AN treas buaireadh 'si glòir dhiomhain. Ni 'sa ith na cuireadh urad eagail ort ri gèilleadh 'sa har a 's lagha do ghlòir dhiomhain, 'se sin do hròis asad fhein, is a t' oibrichean matha; na uir uaill ach as an Tighearna, aidich gur e oillteanas a bheatha 'so bhàis friamh gach math-is. Gus an tilg thu an anail biodh fuath is ràin agad ort fhein. Miadaicheadh t' umhlachd n comhnuidh, is na sguir a feasd' a thoirt tàing lo Dhia mar ughdaire gach rud math a rinn thu iamh. Grios air do chomhnadh; ach thoir an ire nach seall thu air a chuideachadh mar rud thoill do ghniomhan, ge do dh' èireadh dhut uaidh a chosnadh ort fhein anns na càsaibh bu hruaidhe. Bi an comhnuidh fo chùram, agus idich gu saor, gu 'm fhaoin, t' uile shaothair, mur iodh lamh chumhachdach Dè, anns a bheil t' arbsa, a' cur brìgh unnta. Lean a' chomhairle o, is faodaidh tu a bhith cinnteach nach dian do amhaid beud ort.

## LXVI. CAIB.

*Gu 'm fiach an deomhan ri 'r mealladh le ioma sgleò aig uair a' bhàis.*

MA bheir namhaid ar n-anma, nach sguir gu

bràch a chogadh ruinn, ionnsuidh air do mbea adh fo rioc hd aingil soluis le sàmhlaichean meal. brèige, no coltasan riochdail, seasamh gu dain ean air bonn t'eòlais ort fhein, agus abair gu misneachail ris; Gabh romhad a dheomha dhuaichnidh, till gus an tuinidh dhorcha as d' thain' thu; oir is peacach ro-mhòr mise taisbeanan a thoilltinn; ni cha 'n 'eil mi sireac ach iochd Iosa, urnaigh na h-òighe beannaich Moire, naoimh Iosaibh, sna naomh eile.

Ged do bhitheadh tu ionann agus cinnteai gur ann o Dhia a tha na sàmhlaichean sin tighinn, thoir an aire nach bi thu mua 's deas g sin a chreidsinn; na biodh eagal ort cur nan agl uidh; oir feumaidh a leithid sin do ghniom mar rud a tha struthadh o d' laigse fhein, a bhi fior thaitneach do Dhia; agus ma 's ann na th a tha 'n taisbeanadh so a' tighinn, cha 'n 'e teagamh nach soilleirich e dhut, gur e fein a ann, gun dad a dholaidh dhut: oir esan a th toirt a gràsan do luchd na h-umhlachd, cha to e uath' iad nuair a dh' islicheas iad fhein na làthai.

'S iad sin na h-airm a tha namhaid am bicl iontas a' tarruing nar n-aghaidh nuair a bhagra am bàs oirnn; ach a thuilleadh air so bheir ionnsuidh air gach duine air an taobh is mua faic e a laigse. Tha e a' gabhail dea-bheachd ai ar giomhan, agus leosan gar tarruing gu peacadh Air an aobhar sin mun d'thig uair a chatha mhòi cogamaid an aghaidh ar n-ana-miannan a's treas air chor is gu 'm bi e nas usa dhuinn an casg 's ceannsachadh san uair dheireanniach dhe 'r tìm Gleachdaibh riu gu 'n lèirsgrios. (3 Rig. xv).

CRIOCH.

# RIAGHAILTEAN.

RIAGHAILTEAN AIR DLEASNASAN A'

CHRIOSTAIDH

## DO DHIA;

DHA CHOIMHEARSNACH;

IS DHA FHEIN.

AIR AN TIONAL O NAOMH F. SALES.

# RIAGHAILTEAN.

## DO DHIA.

1. Ma thèid an t-slighe dhiomhair gu naomhachd fharraid dhiom : 'si mo fhreagairt, nach eòl dhomh a' chaochla', na gu 'n d' thugamaid gaol do Dhia le 'r n-uile chridhe, le 'r uil' anam, le 'r uil' inntinn, is le 'r n-uile neart ; is dha 'r coimhearsnach mar dhuinn fhein.

2. Gabh beachd math ar Dia, is ort fhein, is cha 'n fhaic thu Dia gu bràch gun mhathas, no thu fhein gun truaighe.

3. Mar nach faic neach air bith Dia cho fad agus a tha e ri fhaicinn ; mar sin cha toir neach air bith gaol da air rèir a mhaise.

4. An neach nach toir ionnsuidh a h-uile lath' air dol air adhart an gaol Dè, cha 'n 'eil e toirt gaoil dha mar bu chòir dha ; oir cha dianar an an dleasnas so ceart gu bràch leis an fhear a stadas mar gu m' biodh e riaraichte.

5. An neach ga bheil Dia a h-uile ni, is neoni an saoghal na shùilean.

6 Biomaid mar is àill le Dia sinn a bhith, air chumhnant gur leis sinn ; is na biomaid mar is àill leinn fhein an aghaidh a thoilse.

7. Cha 'n fhaodar ni air bith air a laghad a dhearmad ann a' seirbheis Dè.

8. 'Se gaol a thoirt do Dhia a 's mua a bheir gu subhailcean an t-anam, na bhith smaoineachadh air.

9. Cha 'n fhaod sinn sgur do sherbheis Dè, no do dheagh-oibrichean a dh' aon diachuinn ge 'n d' thig 'nar rathad ; oir an neach a tha sireadh gu Dia, cha ghèill e do dh' ainneart dhaoiue.

10. Am fear a ni toil Dè, cha bhi an t-aran làthail a dhìth air.

11. An neach ris an taitinn Dia na aonar, cha

mhi-thaitneach leis ni air bith ach an rud a 's mi-thaitneach le Dia.

12. Is comharradh cinnteach gu bheil sinn a toirt gaoil do Dhia fos cionn gach ni, ma tha sinn a toirt an aona ghaol dha anns gach ni; oir mar tha Dia neo-chaochlaideach ann fein, caochladh 'sa bith a thig air ar gràdh dha, cha 'n ann uaithse, ach o rud-eiginn eil' a tha an caochla' sin a tighinn.

13. Tha ar oibrichean uile 'g èirigh am prìs air rèir is mar a ghèilleas iad do thoil Dè.

14. Gaol a thoirt do Dhia, agus fulang air a shon, dà iobairt a's cùbhraidh a dh' fhaodas sinn a thairgse dha, a cheannaich sinn le ghaol is le dhòruinn.

15. Am fear a chuireas an aghaidh a thoil fhein, 'se is fhearr a ni toil Dè.

## GAR COIMHEARSNACH.

1. 'Se gaol ar coimhearsnaich craobh an eòlais; cha 'n fhaod sinn binn a thoirt air, a thaobh gur e Dia na aonar an t-aon fhear-breth.

2. Bu chòir dhuinn gaol a thoirt dha 'r coimhearsnach air talamh, mar a bheir sinn gaol dha air neomh.

3. Cha'n urruinn duinn tuille 'sa chòir a ghaol a thoirt ghar coimhearsnach, ach faoda' inn tuille 'sa chòir a dh' uaill a chur as.

4. 'Se cur suas ri fhàillinnean ponc cho àrd 'sa tha an gaol air coimhearsnaich.

5. Cha 'n fhaod sinn èisdeachd ri droch sgeul air neach air bith ach oirnn fhein.

6. Cha 'n fhaod sinn sealltuinn sios air neach air bith; oir cha toil le fear-oibre gu 'n rachadh a ghniomh a dhiomoladh na làthair; an nis tha Dia làthair anns gach àite, agus 'se gach duine a gniomh.

7. Is eucoir spioradail, a bhith sireadh diomhaireachd an atharraich, 'sa ceiltinn ar cridhe fhein.

8. Cha 'n ann airson 'sgu bheil ar coimhearsnach math, no gu bheil earbsa againn gu 'm bi e math, a tha gaol ri thoirt da, ach a chionn gur e fàithnte Dè sin a dhianamh.

9. Thaobh deagh oibrichean, na dianamaid mòran bruidhne, mòran smaoineachaidh, ach mòran gniomha.

10. 'S olc mòr gun a bhith math.

11. Cha 'n urruinn am bàs breith air an duine mhath gu neo-uidheamaichte; oir 'se uidheam a' bhàis dea-bheatha.

12. An neach a dh' iarras gu beath' ùir, faigheadh bàs dha sheanna bheatha.

13. An duine a tha fior iriosal, cha saoil e gu 'n d' rinneadh eucoir air.

## DHUINN FHEIN.

1. Gus ar n-anam a chur air dea-rian, cha 'n fhuilear dhuinn a thoirt air, gach ni dhianamh fo fhiamh ann a' làthair Dè.

2. Gu bhith toilichte ann a' staid chuibheasaich, cha 'n ann air an fheadhainn a 's mua, ach air an fheadhainn a 's lagha cuid na sinn fein air an còir dhuinn amhare.

3. An neach a 's mua a chlaoidheas a nàdar coirbte, 'se is mua gheobh do shoighneas spioradail.

4. Smaoinich gu tric air an t-siorruchd, is cha chuir dridfhortan saoghalta ort bruaidlean.

5. Cha 'n fhoghuinn dhuinn comhairl' iarraidh, cha 'a fhuilear dhuinn a gabbail, is ar barail fhein a leigeil dhinn, is gèille' gu deònach do bheachd feadhnach eile.

6. Cha 'n 'eil an cràbhadh sin ceart nach freagair gar staid.

7. Is mòr mishealbh do neach a bhith ag iarraidh toileachaidh anns na rudan sin a tha freasda dha uireasbhuidh.

.8 A' bhith sireadh na bochduinn, is mithoilichte le h-anshocair, is àrdan mòr; is ionann 'sa bhith an geall air cliù na bochduinn, is gaireas a' bheirtis.

9 A' bhith beirteach an cuid, is bochd an cridhe 'se àrd shonas a' chriostaidh; a chionn is gu bhei cothrom a' bheirtis aig' a thaobh an t-saogail so is duais na bochduinn san ath shaoghal.

10. An rathad is cinntiche air dea-chrìch a chur air caithe-beatha spioradail, 'se tòiseachadh as ùr oirre a h-uile latha.

11. 'S ann acasan a mhàin a fhuilig maille ri Ios' aig a bheil còir a bhith glòir maille ri Iosa

12. Bu chòir dhuinn ar beatha chaitheamh san t-saoghal so, mar gu 'm biodh ar n-anam an flathanas, 's ar colunn san uaigh.

13. 'Se bàs ar n-ana-miannan beath' ar n-anma

14. Cha 'n umhlachd a bhith a radh, gu bhei sinn truagh, ach 's umhlachd a bhith leagte r tàir o fheadhainn eile mar thrughain.

15. Cha bhith fior shaorsa aig an toil, ach nuai a bhios i leagte ri toil Dè; no fior sglàmhach ach nuair a leanas i h-ana-miannan: cho mhu tha i beo mur 'eil i marbh dhi fhein, no marbh mar 'eil i beo dhi fhein.

16. Cha 'n 'eil reuson 'sa bith air a' pheacadh a dhianamh: oir cha bhiodh e na pheacadh mu biodh e an aghaidh reusoin.

17 Cha d' thig subhailcean a feasda gu làn ire mur iarr iad gu tuille cinneachaidh; oir 's ion ann iad is siol spioradail nach sguir a thoirt mach toraidh nan dea-bheus.

CRIOCH.

# SUIM.

RIAGHAILTEAN.

## IOMRAILL.

Taobh 5, lin 5, saoilidh; t. 8, l. 15, cuir t. 9, l. 9, bhig; t. 10, l. 1, anam; t. 13, aindeoin; t. 17, l. 2, sinn; t. 24, l. 20, 30, l. 24, bharrachd; t. 32, l. 24, luibhe; l. 31, eile; t. 36, l. 26, fein; t. 37, l. raichean; t. 38, l. 9, foghainn; t. 38, l. 1 t. 40, l. 3, amhairc; t. 40, l. 7, naomh; l. 37, cuir as cha; t. 41, l. 15, gu; t. 43. dhomhsa; t. 44, l. 14, phrìseil; t. 46, l. 17 t. 50, l. 15, fhaodas; t. 50, l. 19, cheilg; l. 12, thug; t. 54, l. 14, h-oidhche; t. 6 Shlànair; t. 63, l. 30, iomchuidh; t. 67, no; t. 68, l. 23, cinnteach; t. 74, l. 3, inn an; t. 77, l. 30, subhailcean; t. 77, l. 3 shocrach; t. 77, l. 37, sinn; t. 80, l. 8, chl adh; t. 81, l. 6. sireadh; t. 81, l. 11, oibri t. 84, l. 5, no; t. 90, l. 9, bhuannachd; l. 21, shònraichte; t. 126, l. 19, tha; t. 19, nam.

PEIRT, CLO-BHUAILTE LE MORISONS